# Am Port Mor a bha air Chall

AGUS

# Sgeulachdan eile na h-Airidh


LEIS AN OLLA

NIALL MAC AN ROTHAICH

EADARTHANGAICHTE BHO AN BHEURLA SASUNNAICH
GU GAIDHLIG ALBANNAICH

LEIS AN URRAMACH

G. MAC DHOMHNUILL, D.D.



PRIS 4/-

Inbhirnis

COMUNN FOILLSEACHAIDH NA H-AIRDE-TUATH

# Roimh-ràdh

BHA beagan dheth na Sgeulachdan so air an eadar-theangachadh gu Gaidhlig bho chionn mhoran bhliadhnachan, leis a ghealltanas, nan ceadaicheadh cuisean e, gu am biodh an corr mar an ceudna air an tionndadh gu Gaidhlig. Tha so a nis deante, agus tha dochas aig an eadar-theangair, a dh' aindeoin gach easbhuidh, gu an taitinn na sgeulachdan ainmeil so ri luchd leughaidh na Gaidhlig anns an dreach anns am bheil iad a nis air am foillseachadh.

# Clar-innsidh

# Am Port Mor a bha air Chall agus Sgeulachan Eile na h-Airidh.

## AM PORT MOR A BHA AIR CHALL.

Cha deanar deagh phìobair gun seachd bliadhna foghluim, a bharrachd air seachd ginealaich dùthchais roimhe sin. Ma tha e stigh thig e mach, mar a tha an sean-fhacal ag ràdh; mar a tig, thoireadh fear an t-iasgach, no an t-arm air. An ceann sheachd bliadhna tha am fear do an dual e aig tùs eòlais, cromaidh e chluas le bàigh ris an dos, gu còmhradh ris na daoine 'bba ann o chian. 'Nuair a chluicheas e port na "Clàrsach Shithe," ar leis gu 'n cluinn e na daoine o an d' thàinig e, ann an éideadh craicinn, pab-ghruagach agus uamhasach, a' gnòsadaich aig na ràimh, no le srann suaine 'nan uamhaibh: tha chorc agus a chuaille aig ann am "Blar na h-Eiginn" (mo phort fhéin eudail!) far an robh na Fionn-Ghaill, luchd-spùinnidh a' chuain, aig cladach, agus lì air an tiùra; ar neo, a meurachadh nan cumhanan, faodaidh e seasamh aig cuirn nan rìgh, a' toirt fainear an dath a tha air gruag Fhinn, agus dearrsadh na gealaich air dubhan nan Druidhean.

Cha 'n 'eil an diugh ach triuir phìobairean anns an t-saoghal mhór o Chaol Shleibhte gu Balla na Frainge. Co iad agus ciod e am breacan, cha tig e do neach innse, leis nach àill mìle biodaig a bhi troimh chòta, ach aithnichear iad leis an fheadhain do am beil e 's an t-sealbh a' bhi 'gan éisdeachd. Tha luchd cluiche ainmeil ann a dhiogaileas an siùnnsair agus nach toir as ach fuaim; bheir an triuir ud an snas do an cheòl, a dh'ainmich mi, agus cian aigne a' bhàird, agus bheir iad na poncan bho dhoimhneachd na h-aimsir a dh' fhalbh, agus an sgeul bho chridhe an duine dhealbh i.

Ach cha 'n ann mu na tri phìobairean is fearr an Albainn an diugh a tha mo sgeul, oir cha 'n 'eil am Port Mór a bha air di-chuimhn aca-san. Is ann a tha mo sgeul mu an triuir a b' fhearr—agus cha bu chearbach iad an aite is aithne dhomh—an Leth-Bhaile, a tha 'na sheasamh anns a' choill.

Faodaidh tu siubhal fad mhìle bliadhna le brògan no sgiathan sithe, bho eilean gu eilean, is bho chuan gu cuan, gun mhac samhuilt an Leth-Bhaile sin fhaicinn. Cha 'n e cho greadhnach is a tha e, no cho saoibhir 's a tha shluagh; cha 'n e cho farsuing 's a tha achaidhean no a chròithean chaorach, ach na h-osagan cùbhraidh, agus tioralachd nan craobh giuthais a tha mu 'n cuairt da air gach làimh. Bhiodh mo mhàthair ag innse' dhomh ('nuair a chuir mi ùigh anns na h-ùr-sgeulan) gu an deachaidh àireamh thaghta de chloinn na dùthcha, uair, a steach do an choill, an uair a bha slighe roimpe, agus na craobhan fhathast tearc, meanbh, a' chluich, ma b' fhior, gu an robh iad air àiridh. Ciod e ach gu an d' fhas na craobhan suas gu

grad agus gu h-ard, agus dhuin iad a mhuinntir bheag a steach, air chor is nach aimseadh iad air an t-slighe gu dol a mach ge b' aill leo. Ach cha d' iarr iad dol a mach na bu mhò. Dh' fhàs iad suas mar a dh' fhàs an giuthas agus am fearn, fine shamhach ann an cridhe na coille moire, air leth bho an t-saoghal a mach.

Ach an tràth-sa agus a rithist thigeadh luchd fuadain gu Leth-Bhaile, troimh an fhasgadh dhubharrach fo na crannaibh àrda. Thigeadh fir-màileid le naigheachdan bho an t-saoghal an taobh a mach. Thigeadh fir a bha fo an choill a' teicheadh bho an chroich no bho an tuaigh. Agus air là dhe na làithean thàinig dithis phìobairean, Giliain de Chlann Lachlainn a Strath-Lachlainn, agus Ruairidh Bàn de Chlann Neachdain bho Dhundarabh. Bha iad an deidh sealladh fhaotainn bho an chuan air Leth-Bhaile, is toit a chuid aitreabh ag éiridh suas bho shlios na beinne troimh iarmailt shoilleir; thàinig iad troimh na coilltean airtneulach, a bha balbh mar shamhchair a' bhàis, gus an do sheas iad aig oir na coille-criche.

F'an comhair bha coslas baile-tuatha a chitheadh neach an aisling, is e ri fhaicinn le aon sealladh sula, oir bha e suidhichte air an t-sliabh a tha ruigheachd air ais gu Loch Odha.

Thòisich na coin ri tabhunn agus thàinig an fhine shàmhach as an tighean, agus bho na h-achaidhean a dh' fhaicinn co bha air teachd. Thàinig am fear bu mho dhiubh uile, do am b' ainm Colla, agus ghairm e air na coigrich iad a thighinn air an aghaidh, agus dh' fhag iad oir na coille, gun a bhi aon chuid nàrach no dàna, ach deas air son caraid no nàmhaid. agus chuir iad fàilt mar bu chubhaidh.

" Bha sinn a' sealg," arsa iadsan, " an Eas-a-Chosain, agus lean sinn an earb an rathad so."

" Ma is ann mar so a thàinig i, tha i nis aig Abhuinn Dùghlas, agus faodaidh sibh tàmh agus biadh a ghabhail. Is tearc, do rireadh, na thig a thaghail oirnn ann an Leth-Bhaile, ach co air bith iad, tha an dorus fosgailte, agus an spàinn adhairc agus an stòl ri taobh an teine an so."

Thug e steach iad gu biadh, gun eadhon an ainm fhaighneachd, ach air dhaibh an sàth a ghabhail thuirt e ri Ruairidh—" Is aithne dhuit a phìob a chluich; tha mi ag aithneachadh leis mar a bhuail thu do mheòirean air a' spàinn-adhairc."

" Thug mi oidhearp bheag oirre," arsa Ruairidh le gàire.

" Is fear ciùil mo charaid an so."

" Nach aithne dhuitse cluich?" arsa Colla.

" Mata," arsa Giliain, " cha 'n 'eil mi, mar a theireadh tu, coimhlionta, ach cluichidh mi gun teagamh a dha no trì phuirt."

" Ni thu sin," arsa Ruairidh.

" Cha 'n 'eil mi dad n'as fhearr na thu fhéin, a Ruairidh."

" Mata, theagamh nach 'eil ach—co-dhiubh, cha 'n fhearr mi anns a' h-uile port, ach tha mi ag aideachadh gur a grinn a sheinneàs tu Bratach Mhich Aoidh."

" A phìobairean," arsa Colla is e faicinn gu faodadh tuasaid éirigh, " bheir mi sibh gu fear a tha anns an aite so dhe bhur ceaird fhéin, Padruig Dall, fear a tha ainmeil air son a chiùil."

1 Scalachronica (Maitland Club, p. 41, 1836). 2 *Ibid.* 3 Page 7.

" Tha an t-ainm ùr dhomh," arsa Ruairidh is e labhairt gu h-aithghearr, geur, ach dh' éirich iad agus lean iad Colla Mór.

Thug e iad gu bothan air taobh cùil Leth-Bhaile, aig an robh ballachan fòid, gun urrad is uinneag, agus an duine dall na shuidhe is e lionadh iteachan air son nam breabadairean.

" So," arsa Colla is e seoladh nan coigreach a steach, " pìobair comasach, mar a bheil mi air mo mhealladh, agus tha piobmhor aige cho ainneamh 's a chunnaic mo shùil riamh."

" Tha sin agam," arsa an Dall agus aghaidh air an dorus, " An càirdean dhuit iad so a Cholla ?"

" Dithis phìobairean bho an choimhearsnachd," fhreagair Ruairidh, " cha b' ann air son pìobaireachd a thàinig sinn an so, ach le tuiteamas na seilg. Gidheadh ma tha pìob an so dh' fhaodadh ceòl a bhi againn."

" Biodh e mar sin fhéin," arsa Colla, " ach is mithich dhomhsa sùil a thoirt air a chrodh gu feasgar. Ma thòisicheas sibh fhéin is Padruig Dall ri cluich, gheibh mi sibh an so an tràth thilleas mi."

Chuir Padruig sios leann is aran fa chomhair nan coigreach. " Is e bhur beatha," thubhairt e.

Dh' ìth iad greim agus dh' ol iad de chupan a' choigrich, agus an sin thuirt an Dall, " Feadairichd ' Feach-imeachd Chlann Mhic Rath ' a ghille bhàin."

" Cia mar tha fhios agad gu bheil mi bàn ?-- dh' fheoraich Ruairidh.

" Tha do theanga 'ga innseadh sin. Tha daonnan buige ann an teanga an duine bhàin mar gu an cluinneadh tu bainne air a chur troimhe cheile ann an cuman ; ach tha cainnt an duine dhuaichnidh, coltach ri do charaid, mar sgreadail an t-sruthain chaol anns an reòthadh, a' tuiteam ann an amar iarruinn. Feach-imeachd Chlann Mhic Rath, a laochain."

Phreas Ruairidh a bheul agus dh' fheadairichd e cuairt bheag dhe an phort bhreagha sin.

" Seadh," arsa an Dall is e cur car na cheann, " fhuair thu do leasan. Agus thusa mo bhalach gun fheusaig a Strath-Lachlainn an aithne dhuit " Muinntir a' Ghlinne so ?"

" Cia mar a tha fios agad gur ann a Strath-Lachlainn a tha mi is gu bheil mi gun fheusaig ?" arsa Giliain.

" Strath-Lachlainn le fàileadh lannan an sgadain bho thaobh an tighe air am bheil thu (oir bha iad ag innseadh dhomh an de gu an robh na sùlairean ag itealaich rathad Strath-Lachlainn, agus tha sin a' ciallachadh iasgaich), agus tha fhios agam gu am bheil thu gun fheusaig ach cha 'n urrainn domh innseadh ciamar."

Cha robh Giliain ach air tòiseachadh ris an t-siubhal an uair a chuir an Dall stad air.

" Tha e agad," arsa esan, " ann an dòigh, air sheol dòigh Mhic Artair, cha 'n ann 'nam dhòigh-sa. Ach co-dhiubh rachamaid gu gnothuch."

Shuidh an triuir sios air tri stòil air an urlar chreadha, agus chaidh pìob an t-sean duine o làimh gu làimh.

*Am Port Mór a bha air Chall.*

" An toiseach," arsa Padruig (mar fhear an tighe agus gu gleus a phìoba fhéin fhaotainn), " cuiridh mi oirre ' An Spagluinn.' " Sheas e air a luirgnean, bodach caol dìreach, agus an dos mór a' ruigheachd, ach beagan, gu na sparraibh gaoithe. Lion e am màla le aon séideig, agus chuir e gaoirdean leannain mu 'n cuairt air. Tha call cridhealais air an duine nach d' fhairich màla na pìoba riamh 'na achlais. Tha e caomh, cruinn, mar chneas òighe, càirdeil, blàth ann an lùb na h-uilne agus ris an t-slios, agus tha subhachas no deòir 'na fhàsgadh.

Bha am bothan a' nuallan leis a' ghleusadh, agus an sin thàinig an ceòl tlath milis bho an t-sionnsair. Ochd ceuma suas, ceithir gu tionndadh, agus a h-ochd sìos, ghabh Padruig, agus chaidh am port mór car air char gu mheòirean mar gu 'm biodh fear a' gabhail duain. Shuidh an dithis fhear air an stòl, an uinlean air an glùinean, is iad ag éisdeachd.

Cha do chluich e ach an t-Urlar agus an Crunluath, gus uine chaomhnadh, agus rinn e sin gu ro-mhath.

" S math a fhuaras tu ! rinn thu gu h-eireachdail mo sheann laoch !" ghlaodh an dithis; agus thubhairt Giliain, " Tha dòigh agad air a' Chrunluath ao-coltach rium-sa, ach cho math 's a chuala mi riamh."

" 'S e sud an dòigh a bha aig Padruig Og," arsa Ruairidh. " Is maith is aithne dhomh e ! Tha puirt is puirt ann, agus cha 'n 'eil ' An Spagluinn ' clìth na dhòigh fhéin, ach thoir dhomhsa ' Feachd-imeachd Clann Mhic Rath.' "

Leum e gu chasan agus thug e phìob a làmhan an t-sean duine, agus thairis air a ghuaillean le na duis.

" Seas air d' athais a ghille !" ghlaodh e ri Giliain, agus chaidh esan na bu dluithe do an dorus.

Thàinig a chaismeachd shiubhail gu h-ealamh thun an t-sionnsair—an sean phort, am port glan a chuala Ceanntaile roimhe, 'nuair a thàinig na fir bhorba 'nam breacan dearg thar sliabh is reidh-mhonadh; am port anns am bheil fuaim na h-aibhne, an abhainn luath gun athadh, do nach eol stad no moille, a ruitheas mu gach creig is thar gach eas le deagh ghean, gun rùn air ni sam bith ach siubhal air an t-slighe ta roimpe. Port nan gaisgeach, port nan raon giuthais agus nan strath leathunn, am port a bheir air iolairean Locha Duthaich snagardaich le an guib 'nuair a chluinneas iad e, agus ri an éisd feannagan na duthcha sin cho toileach 's a bheir iad cluas do sgiamhail an cuid iseanan.

" Math ! anabarrach math !" arsa Padruig Dall. " Tha breacan a' chinnidh agad ann."

" Tha mi ag aideachadh nach dona," arsa Giliain. " Leig dhomhsa oidheirp."

Chuir e mheòirean air na tuill, leum a chridhe thairis air da ghinealach agus feuch thallud Gleann Comhann ! Chrùb an latha glas thar na beanntaibh geala, agus gu h-iosal bha deathach nam fàrdaichean dubha. Bha am bealach air a dhruideadh le sneachda, bha gach eas is coire lan de chathadh làir, agus còmhnard ri aodann a' bhruthaich. Bha ghaoth gu cuilbheirteach, garg, a' luasgadh nam preasa beaga, agus a' cluich air feadh nan àrd-dorus agus nan sailean loisgte ; fuil na h-aois agus na h-oige a' reothadh air leac an teinntein, agus bilean fuar an leinibh,

agus a mhuinneal geairte, air a' bhroilleach a bha rag ann a' fuachd a bhàis. Mach as a' ghleann bha an t-slighe air a saltairt le casaibh luchd na casgairt—na Caimbeu'aich is iad gu math air an rathad gu Gleann-Liobhan agus gu bailtibh a' phaipeir, an duibh, agus nam breugairean, " Muinntir a' Ghlinne so ! " Muinntir a' Ghlinne so !"

" Coin, coin, O Dhe nan gràs—coin is cladhairean," ghlaodh Ruairidh. " Chuirinn a bhiodag ann an Diarmad no dha 'nan tachradh dhaibh a bhi goirid domh."

" 'S e pìobaireachd a tha gu bhi an so," arsa Pàdruig, " agus cha an ann air son uair no dha anns an fheasgar, ach pìobaireachd Dhunbheagain nach fuirich ri cadal no suipeir."

Mar so dh' fhan an triùir anns a' bhothan agus chluich iad port mu seach, agus an uine sior dhol seachad. Dh' itealaich na h-eoin do an dachaidh anns na geugan, leum na corracha griodhach anns an sgiathalaich gu cladach, a shathadh nan leobag, bheuchd na féidh a bha bùireadh troimh an sgòrnain àrd-fhuaimneach ann an doimhneachd na coille tha mu 'n cuairt air Leth-Bhaile, agus thàinig fàileadh braonach na h-oidhche gu h-oiteagach mu an dorus. Tharruing a ghrian a breacan buidhe-dhearg thar chul Ach-nam-breac, agus thàinig dubhar air an locha cuain bho an Charn dubh gu na Creagain.

Thàinig na fir is na mnathan sgìth o'n mhonadh, agus a chlann bheag turrachadalach as an déidh. Bha clò chadail air an tìr, ach chum na pìobairean, a bha cluich anns a' bhothan, an saoghal na dhùisg.

" Theid sinn a chadal an deagh am," thuirt an sluagh is iad ag ithe an suipearach aig an dorsan, " 'nuair a thig am port so gu crich." Ach thàinig port an déidh puirt is a h-uile fear na b' fhearr na fear eile, agus dh' fheith iad. Bha cruisgein laiste am bothan an doill, agus chluich an triùir sean phuirt agus puirt ùra, fàilt agus cumhadh, puirt aotrom agus caismeachdan siubhail, a bhrosnuicheas casan sgìthe air ròidean fada.

" So ' Tulach Ard ' dhuibh agus innsibh dhomh co rinn e," arsa Ruairidh.

" Co aige tha fios air a' sin ? So ' Cumha Fir Rarsaidh,' am port a b' fhearr a rinn Padruig Mór riamh."

" Tha puirt is puirt ann. Is e mo phort-sa ' Pòg do làmh an Rìgh '—

" Thug mi pòg is pòg is pòg,
Thug mi pòg do làmh an Rìgh,
Cha do chuir gaoth an craicionn caorach
Fear a fhuair an fhaoilt ach mi."

An sin thuit sàmhchair air Leth-Bhaile, oir sguir a phìobaireachd agus cha chuala an sluagh aig an dorsan ni air bith ach an fhuil a' bualadh 'nan cuislean agus na cailleachan oidhche ann an dubhar na coille-ghiuthais.

" An uine gun a bhi fada theagamh gu am bi an corr ann," thuirt iad ri cheile agus dh' fhan iad, ach cha d' thàinig an corr ciùil o na duis, agus mu dheireadh chaidh iad a laighe.

## *Am Port Mór a bha air Chall.*

Laigh sàmhchair air Leth-Bhaile, oir bha an triùir phìobairean a' bruidhinn air a phort a bha air chall.

" B' aithne do m' athair," arsa Giliain, " duine chuala bloigh dheth, uair, ann a' Muideart. Port fuathasach glan ach glé throm air an inntinn."

" Na poncan tri-fìllte," arsa Mac Neachdain, agus e suathadh gaothaiche le làimh bhàigheil.

" A theagamh. Tha na poncan tri-fìllte dona gu leòr, ach de mu an deidhinn? Tha barrachd is meòirean ealanta ann am pìobaireachd. Nach 'eil mi ceart, a Phàdruig?"

" Ceart! 'S tu tha sin. Iarraidh am port mór a bha air chall fìor innleachd anns na poncan tri-fìllte, ach cha 'n aimseadh Mac Cruimein fhéin, ealanta is ged a bha e, fìor chridhe phuirt sin."

" Chuala thu e mata," arsa Giliain.

Dh' éirich an Dall na sheasamh is lìon e mach uchd.

" An cuala mi e?" deir esan; " chuala agus chluich mi e air an fheadan, ach cha do chluich air a' lan phìob. Cha do rinn mi sin o'n a thàinig mi gu Leth-Bhaile."

" Tha deich buinn chruinn airgid 'nam sporan, agus bràiste boneid ris nach dealaichinn air son móran; ach tha iad an sud air son an fhir a chluicheas dhomhsa am Port Mór a bha air chall," arsa Giliain is a bhriathran a' ruagadh a chéile le cabhaig o bharr a theangaidh.

" Agus so oighreachd fir de Chlann Neachdain air muin nam bonn cruinn," arsa Ruairidh, is e a' falbhachadh a sporain air a' bhord.

Las gnuis an t-sean duine le feirg. " Cha mhise," arsa esan, " pìobaire ceàird gu cluich air son bonnacha-sia agus cuach leanna. Cha cheannaicheadh an Rìgh féin am port a tha agamsa ged a thogradh e. Ach an uair a dh' iarras pìobairean e is e am beatha, agus is e bhur cuid-sa e gun cheannach. Ach ma tha sibh a' smaointinn gu an ionnsaich sibh am port le chluinntinn bhuamsa aon uair, tha sibh air bhur mealladh gu mór. Cha phort e a thogar mar gu am biodh struban o'n tràigh, oir gabhaidh e fòghlum bhliadhnaichean agus doille a bharrachd air a sin."

" Doille!"

" Seadh, doille. Cha 'n 'eil brìgh a' phuirt ach air son na sùla doille."

'Nan cluinneadhmaid e air an lan phìob!"

" Thigibh a mach thun an reidhlean agus cluinnidh sibh ged nach faigheadh Leth-Bhaile lochd cadail a nochd."

Chaidh iad a mach as a' bhothan gu far an robh am feur goirid, fliuch. Bha neoil ghiobach a crith-ghluasad os cionn Chomhail, agus a' ghealach ùr le h-adharcaibh soillse 'na suidhe air Beinn Ime coltach ri birlinn Lathurnach. " Chuala mi am port aig a' Mhùideartach, am fear mu dheireadh an Albainn do am b' aithne e aig an àm," arsa an Dall.

Bha an gaothair aig a bhilibh, agus a làmh a tàladh a mhàla, an uair a thainig éigh leinibh bho thigh ann a' Leth-Bhaile, gul ciochairein, a bheir air duine chluinneas e anns an oidhche a' bhi sìor thoirt fa-near gach bron gu am bheil

muinntir air am breith. Thuit na duis le gleadhar air uilinn a' phìobair agus stad e.

" Bhuail rud mi," arsa esan ris an dithis.

" Cha do dh' innis mi dhuibh gu am bheil ' Am port mór a bha air chall ' de an t-seorsa tha toirt Soraidh slan. Is e port nam finneachan briste, am port a bhrosnuicheas fir gu creich, agus a dh' fhàgas na cagailtean fuar. Chluicheadh e ann an Gleann-Shiora an uair a dh' fhaodadh Gilleasbuig Gruamach streath de bhasbairean foghainteach a tharruing bho Bhoiseang gu Beinn-Bhuidhe, ach c'àit' am bheil sluagh Ghleann-Shiora an diugh? Chunnaic mi oidhche chridheil an Carnus, os cionn Loch Odha, dàn is sgeulachd a sior dhol mu 'n cuairt a' ghealbhain, agus chluich am Muideartach e air son gill. An la 'r ne mhaireach bha a chlann bheag gun aithrichibh, agus bha fir Charnuis air an sgapadh air feadh an t-saoghail mhóir."

" Gu dearbh is cinnteach gur e port druidheachd a tha ann," arsa Giliain.

" Seadh, druidheachd a laochain! So am port a chuireas fir thun an rathaid-mhóir, a dh' fhàgas gillean neo-shuidhichte, is a chuireas mnathan gu sireadh. Anns a' Leth-Bhaile so tha fir a bruadar is a' fas reamhar le cion oibre. Tha iad a' di-chuimhneachadh gu bheil an saoghal farsuing fada an taobh a mach dhe na craobhan giuthais, agus bheir mise orra bhi ag iarraidh rud nach aithne dhaibh ainmeachadh."

" Math no dona bi mach leis," arsa Ruairidh, " ma is aithne dhuit idir e."

" Theagamh nach aithne, theagamh nach aithne. Tha mi aosmhor brèoite. Theagamh gu an do chaill mi fìor mheòrachadh a' phuirt, oir is fada o nach do chuir mi e air a' phìob mhóir. Bu shuarach orm fheuchainn ciod air bith a thig as, agus a nis air son ionnsuidh a thoirt air." Chuir e suas a phìob a rithist, lìon e màla le aon séideadh, chuir e na duis gu fuaim agus dh' éigh an gleus gu cruaidh àrd.

" Thigibh, thigibh, thigibh mo chlann, tha an t-uisge air a bhruthach is a ghaoth a' séideadh."

" Is e fàillt a tha ann," arsa Ruairidh.

" Is neònach am port e co-dhiubh," arsa Giliain. " Eisd ri luathas a chiùil!"

Chaidh am port troimh gach cùil is cearn an Leth-Bhaile agus a steach do dhubhar na coille ghiuthais; chuir e stad air glaodh na caillich oidhche, agus ràinig a bheum Beinn Bhreac. Chluinneadh luchd bàta e fada is cian air an locha, agus dh' éirich luchd Leth-Bhaile 'nan suidhe 'g a éisdeachd. B' e an sgeul a dh' innis e aon a bha doirbh ri h-aithris, ni-éiginn de mhiann a' chridhe agus de shealbh diamhair na beatha so. Cheangail e suas gach sgeul a chualas riamh mu na finneachan gu léir, agus rinn e dhiubh aon eachdraidh mu na Gàidheil anns an aimsir a dh' fhalbh. Cha b' ann mu chlaidheamh, no mu bhiodaig an aghaidh a' bhreacain, ach am breacan an aghaidh chàich uile, agus sgiath nan Gàidheal a' dìon tìr nam beann agus nan strath brioghmhor bho na fir bheaga, bhreaca. Bha na geamhraidhean agus na samhraidhean a' dol seachad 'nan leum, latha agus oidhche ag éigheach an cluasan muinntir, agus a rithist na finneachan aig comhstri, agus na freiceadain air gach bealach agus anns gach sgìreachd.

An sin dh' atharraich am port.

" A mhuinntir," arsa na gaothaichean le m' brosgul. " Is farsuing an saoghal agus is ait an t-slighe. Cha an 'eil an so ach an t-sean sgeul agus na mnathan a phòg sinn roimhe. Thigibh, thigibh, gu na machraichean saoibhir agus pailt far a bheil na h-iongantasan nach facas riamh, agus na mnathan nach do phòg sibh fhathast."

" A màireach," arsa Giliain ann an cluas a charaid, " théid mi sgrìob do 'n taobh tuath. Bha e 'nam bheachd o'n Bhealltuinn."

" Dh' fhaododh neach deanamh n'a bu mhìosa," arsa Ruaraidh, " bha mi fhéin a' smaointinn sgrìob a ghabhail, le mac brathair m' athar, do na cogaidhean céin."

Thog am pìobaire dall a ghuaillean agus chuir e ghaoth na tonnan anns a' chrunluath bhreabach a thig gu meanmnach le caochladh fhonn. Ragaich e le uamhar bho shàil gu chruachan, agus o chruachan gu cheann, agus shìn e fhéithean gus an robh iad cho cruaidh ris an stàilinn.

Bha e ag innse mu an òr a bha ri fhaotainn air son iarraidh, agus na daimh a gheibhte air son an seilg. " Ciod e," arsa na gaothaichean, " is fhiach bhur bàrr bochd air a shior liodart leis an uisge, agus a' dol a dh' olaidh, agus sin uile air son sgairbh air màs na poite? Ciod e is fhiach bhur daimh agus bhur aighean, dubh, ciar, is buidhe, an coimeas ri crodh baine agus eich? Cha 'n 'eil an so ach an t-aon ni a ghnàth, obair is cadal, cadal is obair, gun chaochladh, gun strìth, gun chreich, gun chaisteil ri an spùineadh, gun dad ach achadh na gorta, agus am monadh sàmhach. Gabhamaid ceum is beòthaile! Thallud tha na strathan fada agus na h-aibhnichean domhain, agus na bailtean tuatha cho tiugh ri bhur n-adagan; sud far am bheil naigheachdan agus badhar luchd na màileid: bitheamaid a' bogadh nan gad agus a falbh!"

Sheas an dithis fhear le an cinn làn gaisge agus smuaintean bruailleanach mar dhaoine ri pòit. " So," arsa iadsan, " an rud a bha 'nar cinn, is nach b' urrainn duinn a chur am briathraibh. Is bochd a cheaird pìobaireachd, is ìthe, agus a bhith ri fearas-chuideachd, an uair a' dh' fhaodadh fear a' bhi siubhal sìos is suas air feadh an t-saoghail. Bitheamaid a' cur suas ar màileidean."

An sin thàinig an crunluath a mach le dian ruathar a' chuthaich air an t-siunnsair, agus chrith Leth-Bhaile fodha. Rinn e srann anns a' chluais coltach ris na dìtheanan anns a' Chroit Mheala, agus rinn e gluasad am measg nan eun a bha air ghur anns a' choill.

" So! so!" arsa an iolaire is i tabhunn air Creag-an-Eas. " Chuala mi roimhe gur a h-olc an ni a' bhi sàsuichte; anns a' mhaduinn feuchaidh mi na minn air taobh a Mhaim, oir tha na moighich anns a' chearn so righinn, neo-bhlasda." " Eisd eudail," arsa an londubh. " Tha fios agam a nis c'arson a tha mo ghob òr-bhuidhe; is ann o chionn gu an d' ith mi aon uair dearcan is sughmhoire na na braoileagan, agus théid mi air an son 'nan tràth gu bràighean Ghleann-finne." " Hankunk," arsa madadh-ruadh, am balach seolta, " nach bu mhise an t-amadan a' bhi fuireach

anns a' bhruthach bheag so, is gur a h-aithne dhomh iomadh rathad an cearnaibh eile?"

Agus bha an sluagh a bha 'nan suidhe 'nan leapaichean an Leth-Bhaile ag osnaich air son ni ùr. "Tha Pàdruig Dall an sud, agus is e a tha cur a phuirt neònaich orra," arsa iadsan. "Feumaidh sinn faighneachd am màireach ciod is ciall da, ach ochanoch! tha e fagail mo chridhe fàs." Agus an sin shéid gaothan fuara na h-Aird-a-tuath, agus far an do chrùb an dorchadas air thùs is ann a nochd an la e fhéin, air chor is gu am facas Beinn Ime ag éirigh gu dubharach tarsuinn air glaise na h-iarmailt.

"Sud am Port mór a bha air chall," arsa Pàdruig Dall, an uair a thuit am màla fàs air a ghaoirdean.

Agus sheall an dithis air a chéile mar ann am breislich.

Air uairibh, anns an Earrach, tha na gaothan a thig rathad Làthurna a' deanamh an toil féin anns a' Ghàidhealtachd. Thig iad a' reubadh air a' chuthach thairis air ceud monadh, air am brosnuchadh gu tuilleadh astair le stucan Chruachain agus Dhuncuaich, agus tha na coilltean aig an dachaidh a' luasgadh rompa mar arbhar roimh an chorran. Tha na freumhan air an spìonadh os ìosal, agus tha na crainn àrda tuiteam air an gaoirdeanan briste, agus anns a' mhaduinn siubhlaidh na féidh troimh fhrith-ròidean a tha air an gearradh anns a' choill.

Thàinig gaoth de an t-seorsa ud mu mheadhoin latha an uair a bha an dithis phìobairean a' fagail Leth-Bhaile.

"Fanaibh gu am bi an stoirm seachad," thuirt a mhuinntir chaoibhneil; agus "Bi bhur bord is bhur leaba an so mar phìobairean da fhichead la," arsa Pàdruig Dall. Ach thuirt iad le chéile, "Cha 'n fhan, tha gnothuch againn a chuir do cheòl mór ann ar cuimhne."

"Tha mi an dòchas," arsa an sean duinè, "nach do chluich mi e le tuilleadh is a choir de ìnnleachd."

"Innleachd ann no as," arsa Giliain, "do leithid cha chuala mi riamh. Chluich thu port a tha fàgail glé shuarach na chualas de phuirt thuige so, agus cha bhuin pìobaireachd tuilleadh do luchd fuadain mar a tha sinne."

"Gach beannachd léibh!" thuirt an sluagh uile, agus chaidh an dithis sìos do an choill am measg bragadaich nan craobh. Bha seathnar ghillean òga a' sealltuinn as an déidh, agus thuirt fear dhiubh: "Is bochd an la a ghabhas fear an saoghal mar adhartan, ach 'de bhur barail mu dhol as déidh nam pìobairean?"

"Dh' fhaodadh e," arsa fear dhiubh, "a' bhi 'na thoiseach fortain. Tha mi sgìth de an aite bhochd so, gun dad mu thimchioll ach fiodh is uisge is badan fèoir. 'Nam falbhamaid a nis dh' fhaodadh òr is clann-nighean a bhi aig ceann eile na slighe."

Ghlac iad am bataichean is am bonaidean, agus chaidh iad as déidh an dithis phìobairean. Cha robh iad ach aon tràth air falbh, 'nuair a thuirt seathnar mhnathan ri am fir, "C'àite am bheil na gillean?"

"Cha an 'eil fhìos sin," arsa na fir, agus rugha a' tighinn orra, "ach dh' fhaodamaid sealltuinn." Phòg iad a chlann, is dh' fhalbh iad le an cromagan 'nan

làimh, agus b' e an rathad a ghabh iad an rathad air a marcaich Rìgh Eirinn, is e sin an t-slighe gu crioch nan laithean.

Thàinig aimsir neo-shunndach air Leth-Bhaile. Chaidh eadhon na leanaban a bha air a' chìch, as, le bhi miannachadh caochladh fortain. Chaill na mnathan an neart is theireadh iad, " Tha mo dhruim lag an diugh, am màireach cuiridh mi cuisean air saod," agus shealladh iad le beul sios agus suilean gun suim de an ghréin na cuairt mu na craobhan. Gach seachduin rachadh fear no dithis an tòir air ni-éiginn—agh a bha air chall, no earb leòinte nach tugadh riamh dhachaidh—agus thàinig malairt ùr do an aite—reic nam buailtean. Fad air falbh anns a' mhachair, far a bheil an soirbheas blàth agus airgiod aig an fheadhain is bochda, bha iarraidh air crodh dubh, agus rinn fir Leth-Bhaile suas dròbhan fada, agus thug iad mu an cuairt iad rathad a' Ghlinn-Bhig agus Aite na h-analach. C'àit' air bith an deachaidh iad dh' fhan iad an sin, no chuir na finneachan a bha air an t-slighe gu bàs iad, oir cha 'n fhaca Leth-Bhaile iad na bu mhò. Agus thàinig la air nach robh air fhàgail anns an aite cheutach sin ach mnathan is clann agus pìobaire dall.

" Am mise an t-aon fhear an so?" arsa Pàdruig Dall, an uair a thàinig cùisean gus an t-suidheachadh sin, agus thuirt iad ris gu 'm b' e.

" Mata," arsa esan, " tha fear eile an so a' dol a dh' iarraidh an fhortain!" agus ghabh e sìos troimh na coilltean le phìob fo achlas.

# LAMH DHEARG.

Bha boladh beag nan learag anns an fhàileadh agus bha Gleann Aora a' bristeadh fo bhlàth aig brosnuchadh an Earraich. Lìon Pàdruìg Dall, am pìobair—mac Mhic Iain Mhóir—a chliabh farsuing le anail dithis, agus thilg e na duis air a ghuallainn. Luaisg iad tacan gu an do dh' at am màla, is an do rinn a cheud sgal seirm an cluas na maidne. Mhùch na gaothaichean a chéile le farum an gleadhraich gu an do chum làmh an riaghladair fo smachd iad, agus an d' thàinig ceòl tlàth socair a' phuirt mhóir a mach a measg nan ribeinean breacain. Chuala stùc glas Druimfearn an ceòl, leig an cara tha dìon bealach Charnuis seachad e thar a mhonadh agus sìos do na h-eileinean; chrom Dun Corr-Bhile agus Dunchuaich, Cill-Mun uaibhreach, Ciochan Salacharaidh agus ceud bràighe eile, mór thimchioll a dh' éisdeachd ris na poncan bòsdail a lìon an strath. "Is leamsa an Gleann!" sheirm an siunnsair beag, ait, agus air claidheamh Fhinn cha mheòiricheadh Mac Cruimein fhéin na b' fhearr e!

Thachair sin mu an deachaidh Pàdruig Dall gu Leth-Bhaile; roimh na cogaidhean a loisg na glinn; an uair a sgrogadh Clann Diarmaid am boinneideau am fianuis Albainn uile. Bha Pàdruig a' fàs sean agus bha e dall, ach ghluais e le giùlan righ sìos is suas air an fheur lom, a chas a freagairt gu daingeann do gach ponc de an phort, fhéileadh a' gluasad bho thaobh gu toabh cho riaghailteach ri rann bàird, agus a sporan a' leum gu mear air a ghluinean loma. Da fhichead ceum fonnmhor gu bruaich an uillt, cuairt shocair air sàil a bhroige, agus an sin air ais le deàrrsa na gréine air bucuill a chrios. Stad na fir a bha tilgeil a' chabair is a' putadh na cloiche an aghaidh na gréine an taobh thall a' phuill-mhona, aig spagluinn an t-siunnsair, sgioblaich iad am breacain gu teann mu an leasraidh, agus dhluthaich iad gu éisdeachd; sguir na mnathan, a bha stampadh nam plaideachan air son na h-àiridh, dhe 'n spliutadh anns a' linne bhig, agus rinn iad crònan mar an aisling; chuimhnich na fir is na mnathan air na laithibh a bha ann an uair a bha an Gleann bog le fuil nan sonn, oir bha na Stiubhartaich bho an Apuinn thallud.

"Dia na Soillse! nach e chluicheas," arsa mac a' phìobaire, agus a cheann ri tuainealaich le finealtachd a' mheurachaidh tri-fìllte.

An sin sgioblaich Pàdruig am mal fo achlais agus dh' atharraich am port. Thòisich e le ùrlar, "Bodaich nam Briogaisean," agus chunnaic an fheadhain do am b' aithne am port na bodaich leis na briogaisean a' bristeadh agus a' teicheadh roimh chlaidhnean iotmhor Ghleann Urchaidh, fada an taobh a tuath de an Marbhairnn, laithean fada agus siubhal sgith troimh ghleanntaibh creachte.

"Tha mi ag aideachadh gur a breagha chluich," arsa mac an Doill, agus e 'na sheasamh fo chraoibh sheilich le mal na pìoba an glaic uilinn' is a duis fo bhrataichean. Bha e caitheamh breacan Chlann Diarmaid agus faillean roid 'na bhoineid, oir bhuineadh e do luchd-frìthealaidh Dhonnachaidh Dhuibh. "A mhic Phàdruig

Dhoill,'' arsa an ceann-cinnidh, a sheachd bliadhna na Féill Martainn so tighinn, '' ma chluicheas tu coltach ri d' athair, cha an 'eil air do shon ach Dunbheagain agus teagasg Phàdruig Mhic Cruimein.'' Mar so chaidh Tearlach do an Eilean Sgiathanach, eilean fuar nan sgian agus nan uamha, agus an oil-thigh Mhic Cruimein dh' ionnsuich e phìob mhór. Maduinn is feasgar, agus fad na h-uine eatorra, làimhsich e am feadan no an làn phìob, puirt cruinneachaidh agus feachd-imeachd, casgairt agus osnaich, agus an fhailt stàideil. Far am bheil an soirbheas bras a' tighinn le fàileadh a' chuain bho Bhatarnais thairis air Loch Bheagain, agus a tha Uidhist le chruth doilleir crodhearg a' bristeadh gathan orbhuidh dol fodha gréine, sheas e air na braigheachan mu choinneamh Bhororaig, agus chiùinich e monbhur a' chuain. Agus thàinig latha an uair a chluich e '' Cumha Crann na Clàrsaich,'' agus a bha na bliadhnaichean céin le an treun chath agus am fir ghaisgeil, a seirm troimh iomlanachd an fhuinn, agus thuirt Pàdruig Mac Cruimein: '' Cha an 'eil an corr a dhìth ort a bhalaich; rach a so; cha chuala Loch Odha riamh fear eile dheth do sheorsa.'' Coltach ri coileach le chir gun ghearradh thàinig an t-òganach as an Eilein Sgiathanach.

'' Athair,'' thuirt e, '' cha chluich thu cho dona air son duine dall, ach tha thu call an fhiamh a tha air gnuis an t-sluaigh, agus 's e sin leth a' chiùil. A thuilleadh air sin tha thu sean, agus tha do mheòirean mall air son nam poncan eireachdais. Tha d' fhuil is d' fheoil fhéin an so a leigeas fhaicinn dhut meòrachadh nach robh leithid riamh an ear air na h-eileanan.''

Chuala mhuime an spagluinn.

'' A pheasain,'' thuirt i gu grad, is a h-aodann, a bha cairte leis an toit, làn tnu. '' Tha d' athair 'na dhuine, is cha 'n 'eil annad-sa ach balach aig nach 'eil cridhe air son latha fada. Cha 'n fhoghainn aite an leine chrios Dhonnachaidh Dhuibh le ghille gus do phìob is do mhaileid a ghiùlan, air son pìobair a dheanamh.''

Rinn Tearlach gàire na h-aodann. '' Gille no duine,'' thuirt e, '' seall orm; a tuath, no an ear, no deas, no an iar, c'àite bheil fear a bheir bàrr orm? Tha an cliù aig Mac Cruimein, ach bha pìobairean ann roimh Mhac Cruimein agus bi pìobairean ann 'na dhéigh.''

'' Faodaidh e bhith mar a tha thu 'g ràdh,'' arsa Pàdruig. '' Tha e annad, agus an rud a tha steach thig e mach; ach thoir dhomhsa cothrom na Féinne, agus sean is mar a tha mi, agus le cothrom Fhinn, is e sin le ceartas math, a theagamh gu an toir mi ort nach bi do ghairm cho morchuiseach. Am bheil thu air son feuchainn?''

'' Tha mi cur gleus ùr air dòigh,'' arsa Tearlach, '' ach biodh e an uair a thogras tu.''

Shuidhich iad latha, agus chaidh iad a chluich an aghaidh a chéile, agus thachair air an latha so gu 'n robh Pàdruig Dall a' cluich, '' Is leam-sa an Gleann,'' agus '' Bodaich nam Briogaisean,'' ann an dòigh a chuireadh cràdh air gach crìdhe.

Stailc Giorsal a meòirean ri chéile an aodann a dalta, an uair a thug an duine crunluath a' phuirt mhóir gu crìch.

'' An dean thu n'as fearr na sud isean dhìolain?'' thuirt i le dranndan.

## *Lamh Dearg.*

" So e co-dhiubh," arsa Teàrlach, agus thairis air a dhruim chaidh a bhratach is ceann an tuirc air oibreachadh ìnnte l snath òir. Gille boidheach da rireadh, glan na bhuill, aotrom na cheum, agus subailte na leasraidh, agus an car aigionnach 'na ghuallain nach robh riamh a dhìth air deagh phìobaire. Leig na mnathan a bha anns an linne an taic ri chéile ann a' soilleireachd an latha, is boladh tlàth nan learag mu an cuairt, agus sheall iad air le trom-smaoineachadh, agus tharruing na fir a bha air an fhraoch na bu dluithe.

An déidh gleusaidh thàinig :—

" 'S coma leam, 's coma leam cogadh no sìth,
Marbhar 's a' chogadh no crochar 's an t-sìth mi."

" Cogadh no sìth," ghlaodh Giorsal ri fear, agus rachd 'na muineal. " Cogadh no sìth, an glagaire dubh is e nathair nimhe tha agad air son mic, fhir an tighe."

Dhanns meòirean a' ghille gu h-àit air an t-siunnsair, is thàinig crìth air na bha an lathair le smaointeachadh air na bha gu teachd. Rinn na sean sleibhtean mire leis á phort mheanmnach, thilg Dun Chorrbhil e null gu Druimfearn, agus chuir Druimfearn e na leum thairis air reidhleinean Chill-Muna gu coireachan uaine Leac nam-ban. " A ghaoil, a ghaoil, an sean phort ; thig agus faigheamaid feòil !" thuirt feannag anns an ròcail ri chéile, fad air falbh an ceathach Beinne Brìc, agus shiubhail iad còmhlath air sgiathaibh croma dubha do an àird an ear. Sguir an soirbheas cairdeil de bheadradh ris na badan giuthais, agus a' bhi toirt srann air an roid, agus bha fuaim Aora a' tuiteam anns an Linne mar fhion 'ga dhortadh an cuaich. " Is coma leinn cogadh no sìth," sheirm na gaothaichean, agus an sin bha an cruinneachadh agus am feachd-imeachd, an dian ionnsuidh air casaibh siubhlach thairis air monadh a bha na bhoglaich ghroid le uisge nan speur, buille sleagha ri sgéith, rachd-ghlaodh naimhdeis agus acrais, pronnadh, gearradh, agus tuiteam, agus air a' chul sin sean chomhstri na h-Apuinn !

Bha gillean luthmhor Aora, agus aomadh annta air aghaidh, 'nan seasamh mar ann an aisling. Chuir iad an lamhan air an cruachain ged a bha na criosan falamh agus thuirt fear dhiubh ri leanabh fhéin. " Falbh a ghraidh ghil, agus thoir thugam an sgian fhada air a bheil na h-eagan agus an ceann-bheart duirn ; tha mi sgith de bhuachailleachd." Thug an leanabh sùil air aodann, agus chaidh e dhachaidh anns an rànaich. Agus bha an ceòl a sìor dhortadh a mach, " Thug mi pòg do làmh an Rìgh," " A bhiodag bhoidheach," agus a h-uile port a b' fhearr na chéile. Cha do rinn pìob shìthe Cnoc nan Daoine Beaga riamh breisleach seirm bu mhìlse, gidheadh chràidh e cluasan nam ban oir b' aithne dhaibhsan na bhiodh ri dhiol air son puirt phìobairean.

" Stad, stad, a Theàrlaich òig," dh' éigh iad ; " tha leòr an sin mu chogadh ; am bheil ruidhle idir 'nad mhàileid ?"

" Cha chualas ruidhle riamh am Boraraig," thuirt an gille, agus thòisich e ri " Rabhadh Dhun Naomhaig," am port a chuala Colla Ciotach a phìobair fhéin a' cluich anns an taobh an iar, an latha bha chroich 'ga fheitheamh an Dun Stabh-Innis, agus a chuir a bhirlinn mu an cuairt na thràth gu dol as air éiginn.

"Tha a bhruidhinn fhéin anns a' cheòl," arsa Pàdruig, agus e di-chuimhneachadh beumadh Giorsail, is gach nì ach uaill mar athair.

Is ann am meadhoin an "Rabhaidh" a thàinig Donnachadh Dubh is ball òrdaig air a stioraip a nall o Chaisteal Inbhir-Aora air an rathad gu Loch Odha, agus gille cas fliuch as a dhéigh.

"'S ann shìos an sud bu choir dhuit a bhith a phìobair uasail, agus cha an ann an so a' seideadh air son na dh' olas tu," arsa esan is e bualadh a thriubhais leis a chuip. "Tha mo bhean sgìth de an chlàrsaich is tha i ag iarraidh na pìoba."

"Cha phìobair bhan mi, Fhir Loch Odha; éisdeadh do bhean ri srann na cuibheall shnìomha ma tha i sgìth dhe 'n chlàrsaich," arsa an gille; mharcaich an ceannard air falbh, thìll na mnathan thun na linne, agus na fir thun a' chabair agus na clach-neirt, agus ghabh Teàrlach, le ìte bharrachd 'na bhonaid dhachaidh, a' fagail facal fochaid, an uair a bha e falbh, air son athar.

Mholaich Pàdruig Dall a' mac nach fac e riamh, gu feasgar, agus phuinnseanaich a bhean ìnntinn.

"Tha an Gleann a' magadh ort, a dhuine, o Charnus gu Croit-bhile. Is e latha dubh, maslach, do losgaidh a tha ann a Phàdruig Dhoill."

"A Thighearna, is e latha dubh a tha ann dhomhsa air a char is fhearr!" arsa an duine dall.

"Is ann air do mhaslachadh le do mhac diolain fhéin a tha thu, balach gun fhuil air a bhiodaig, aig a bheil an t-uamhar ràiteachas a dheanamh thairis ort."

An sin mholaich Pàdruig as ùr, air a' chrois, agus Coin Lathurn, agus Claidheamh geal soluis nam famhairean, agus Seachd Ban-bhuidsichean Chothmar. Bha e dona ged a bha e dall, agus chaidh e gu toiseach aimsir air son a chainnt. "Ach a Dhé! is e am balach a chluicheas?" thuirt e mu deireadh.

"O amadain dhoill!" ghlaodh a bhean; "'nam bu mhise thu bhiodh spàg a dhith a' chuilein roimh bheul an latha."

"A bhean gun toinisg, chluich fir a phìob roimh so agus meòir a dhìth orra; faic Alasdair Corraig!"

"Tha sin fìor; ach tha làmh cho furasda a gearradh air falbh ri meòir do fhear is tric a thug am mionach a fiadh le sgein-duibh air deadh fhaobhar. An dean thu e no nach dean?" Cha 'n éisdeadh Pàdruig ris a chorr ach thug e an t-adhartan air.

Thàinig an t-uisge leis an fheasgar. Bha an Aora, an abhuinn cheutach sin, a' gairich suas an gleann gu Leum-a-bhradain; dhumhlaich na beanntan gu tiugh, trom, mu an cuairt air na bailtean tuatha, agus bha barran maoth a' giuthais agus duilleach donn an daraich òig, ag osnaich anns a' ghaoith. Thàinig, an sin, garbh shoirbheas, saillte, bho an chuan, a bha a' bleith nan geug ri chéile, agus bha an dùthaich uile na ceò leis an uisge bha sìor bhualadh air fhiaradh air, le bodhar fhuaim.

Dh' éirich Giorsal, na cuid aodaich, chuir i breacan mu ceann dubh, agus shlacaich an dorus le trom bhuille air an leabaidh an uair a chaidh i mach do an stoirm. Choisich i le ceum trom troimh na boglaichean feurach, ghreimich a fraoch

air a h-iorbuill dhràthasach gus a cumail air a h-ais, ach lìon i a cridhe le aon rùn, agus b' e sin fuath, agus feuch bha i air leathad an Tairbh Dhuibh mu an do thomhais a companach dall ciod a bha na sealladh. Bha Caisteal Inbhearaora na laighe aig cas an dùin choilltich, agus e ri dùsal aig ceòl na locha mara, a bha deanamh buaireas is cobhar a tuath is a deas ann an lag nam beann. An tràth-sa agus a rithist bha ghealach a' toirt sùil a mach air nithean, agus air uairibh dheanadh na cailleachan oidhche glaodh an uair a bhuaileadh steall froise itean an uchd ; leum earba mach as an dubhar os cionn Charlonan agus air h-ais a rithist an clis le eagal ; bhuail a bheithir anns an dorchadas aodann Beinn Ime agus chriothnaich an saoghal.

Anns an trath fhuar roimh bheul an latha bha a bhean an seòmar a' phìobaire an Inbhearaora, far nach robh dorus riamh air a dhruideadh air an oidhche fhad is a chitheadh Caileinn laidir am freiceadan bho Thur Dunchuaich gu Cladach. Bha Teàrlach am pìobair air a dhruim, agus solus athainne bha gun dol as, air aodann agus air a làmhan. " Pàdruig, Pàdruig!" arsa bhean rithe fhéin, agus i cur as an teine le saltairt agus a' tionndadh thun na leapa. Agus feuch ! bha an gnothuch seachad. Thug sgian bheag dhubh a fir, beum grad thairis air caol duirn an fhir a bha 'na chadal, agus bha a làmh fliuch le fuil bhlàth a dalta.

Leum Teàrlach suas anns an dorchadas le ràn, agus dh' fhairich e air son a nàmhaid ; ach bha an tigh fàs, oir bha Giorsal a' ruith mar earba thairis air raon bog a Chuirn-bhain. Bhuail an dealanach eagach Glenaora le corruich agus buaireas ; rinn an tairneanach bodhar fhuaim air a' Chreig Dhuibh ; an tionndadh na glaice aig na trì drochaidean choinnich i a companach.

" A nighean na h-ìfrinn," arsa esan, " an do rinn thu e? an e am bàs a bh' ann?"

" Eudail," arsa ise le gaire, " cha robh ann ach làmh ìsean. Bheir thu dhuinn, ' Is leamsa 'n gleann!' anns a mhaduinn."

# EOLAS LEANN AN FHRAOICH.

Air latha breagha àraidh ghabh trì fichead agus a deich de ghillean foghainteach Dhiarmaid an rathad mór sìos Gleann Aora. Is ann a Carnus a bha na fir, agus bha barrachd de Chlann Artair na de Chaimbeulaich 'nam measg: ach bha iad a' caitheamh breacan Ghilleasbuig Ghruamaich, agus mur an robh iad air gnothuch Ghilleasbuig Ghruamaich cha 'n 'eil sin gu muthadh a thaobh an sgeoil so. Is ann mu an am a bhiodh Triath Unndruim agus a chuid Eirionnach a' tighinn 'nan deann ruith troimh ar glinn, le an leusan, biodagan, agus claidhnean, agus a bha an dùthaich mar bu nòs bho shean, ri sìor chath, is gun àiridh bho cheann gu ceann ach air bruaichean Gleann-Shiora, far an robh fine a chum air ais bho an tuasaid agus a dh' ol leann fraoich ainnimh, a chuir an t-eolas aige farmad air muinntir an t-saoghal.

" Togamaid agus falbhamaid oir tha an crodh air thoiseach oirnn!" arsa Alasdair Pìobair, air seannsair pìob-mhór Dunbheagain, port cuimir a rinn glaodh gu basdalach cian, bho Charnus gu Barcalldainn; bha iad an sud mata, gillean taghta, deas, air an rathad. Bha Niall Mór a' Chamais air an ceann, an duine uasal ud a tha ainmeil an eachdraidh air son iomadh innleachd, agus casgairt nam fear bu treasa air an t-saoghal, mar a gheibhear ann an sgrìobadh a' Mhor-mhaoir Gilleasbuig. " A Dhe, seall oirnn!" thuirt e an uair a thàinig a ghillean thar an t-sliabh am beul glas an latha. " Nach sinne na fir cheutach? Bi dearganan an diugh an osain muinntir Ghleann-Shiora." An sin thilg e suas a sgiath le spagluinn, agus ghlac e i air an roinn a bha 'na meadhoin, gu h-ealant, glan, an uair a thuit i rithist air a h-ais le cuairtean siubhlach.

Bha na seabhagan a' tathunn air dhaibh dol seachad; gu h-àrd air an Tulaich; bha iolairean ri comhartaich; ghabh luchd nam bròg an rathad cho aotrom ris na féidh; le gaire, seinn, is glaodhaich; cinn chlaidhnean a' bualadh le gleadhar air sgiathaibh fiodha—agus cha do sheall iad ach aon uair air ais air na mnathan a bha shuas air aodann a' bhruthaich.

Bha na cnothan tiugh ri taobh an rathaid mhóir, an crochadh gu trom bho na meanglain a bha luasgadh anns a' ghaoith, agus bhuain cuid de na fir iad aig am dol seachad, dh' fhan iad air son a' chorra, sgap iad, agus ghabh iad earrannan de dh' òrain a tha na 's cumanta na bu choir dhaibh a bhith air Taobh Loch Odha gus an latha an diugh. An sin sheall Niall Mór fo bhonaid air a' bhuidhinn gu gruamach agus le dream-chraois.

" Cruinnichibh, cruinnichibh a steach," thuirt e " is ann a tha sibh a' dol air aghaidh coltach ri dròbh de chrodh Gallda. Alasdair, cuir Baile Inbhir-Aora oirre!"

Dh' atharraich Alasdair am port, agus chaidh deagh chaismeachd Chlann Diarmaid gu sunndach sìos an gleann.

Chaith an aimsir; sheas a ghrian àrd agus bruthaineach; thàinig creòthaircean agus capuill-coille a' gogail a mach as na doireachean giùthais; agus, air dhaibh dol thairis air da abhuinn, chaisg Clann Diarmaid an tart aig burn an Alltain Aluinn, a tha 'thoiseach an àit-éiginn anns na boglaichean a tha ri taobh Beinn Bhuidhe.

Is ann aig Bealach an t-searraich an taobh thall de an Mhaim a thachair na fineachan ri chéile. Thàinig fichead de Chlann Mhic Ealair a' ruith 'nan sreath a mach as na preasan, agus thuit iad a rithist air an ais fo cudthrom Clann Diarmad a bha gluasad 'nan cnap, guallainn ri guallainn ann an dòigh a dh' ionnsuich Niall Mór bho an t-saighdear Eadailteach. Thuit feadhainn, an cinn geairte le buille throm a' chlaidhimh thioraim; rinn cuid eile gréim, agus is ann fadalach a bha iad, air na sleaghan a rinn am brodadh gu h-an-iochdmhor; agus bha aon fhear—Iamhar nan Ràmh—a thuislich air bun fraoich agus a thuit le bhrollach air roinn biodag Diarmaid.

Chaidh gairm chabhagach do na beanntaibh, agus gun dàil thàinig da fichead de Chlann-Mhic-Ealair gu beul a' bhealaich. Ghabh iad dòigh ùr, agus an dlùth òrdugh chuir iad an aghaidh ri luchd nam breacan uaine 'g an cumail air ais le ròinn an stailinn, ged a b' iad roghainn Ghleann-Aoradh, agus bha am brògan a' sleamhnachadh air aodann a' bhruthaich. Is ann an sin a bha an grad bheum is an sìor bhualadh, a bhiodag a' cluich gun tàmh, a bhois an uachdar agus an làmh ìosal gus an loch-bhlein a ruigheachd, agus an tarruing fhada leis an sgein duibh. Bha an anail a bha air a mùchadh a' tighinn a mach le srann troimh bheul is sròn, agus bha fàileadh sàillte na fala, a bha sìor dhòrtadh, a toirt crìth air duilleach beithe agus roid. Ach bha luchd a' bhreacain uaine daonnan a' faotainn na cuid a b' fheàrr.

" Bàs, bàs Dhiarmaid," ghlaodh Calum Dubh is e tighinn a nuas, le gillean neo-shàruichte a Elerigmor a bha ruisgte gu an craicionn, air chùl an da fhichead a bha toirt thairis, agus thàinig cuthach ùr air an da bhuidhinn, agus iad a' reubadh a chéile anns an lag chumhann eadar na beanntaibh creagach. Bha iad cho dlùth is gur a gann a bha farsuingeachd air son oibreachadh ceann-bheairt nan claidhnean, no air son Neill Mhóir is e glaodhaich, " Cuimhnich Tom-a-Phubaill agus giorrachadh an stailinn," is e toirt sgàilc do aodann gille cheutaich le cas a chlaidhimh Eadailtich. Bhrist gach tuagh aig a chois gu meudachd cuirce, agus bhuail iad air seiche nan targaidean mar chlachan a' tuiteam air ciste-laighe, agus rinn iad gliong air na mìll fhàs; reubte breacan an uair a thuiteadh fear a fhuair sàth de an stailinn mu an robh an lann air a spionadh a mach; fo an chois bha am feur blàth, sleamhuinn, agus bha fios glé mhath carson.

Aon uair bu choltach gu an d' thàinig crioch air Calum Dubh. Le chlaidheamh is le sgéith bha aghaidh ri Niall Mór, agus chuir Niall Mór an claidheamh anns an làimh eile, tharruing e an sgian-dubh as a ghartan, agus, a deanamh snag le dheud, thug e ionnsuidh cho luath ri dealan gobhlach, fo sgéith Mhic Ealair. Ruith fear a Elerigmor eatorra; chaidh an sgian-dubh a stigh 'na bhroinn le tais shàthadh, agus spùt an fhuil a mach air adharc-féidh na coise.

" Mallachd ort, bha a' bhuille ud air son fear is fearr na thusa," arsa Niall Mór, " ach tha e cho math mar a tha e, oir tha an t-eolas fhathast air faotainn," agus sheas e suas gu h-àrd danarra an aghaidh buidhinn ùr de mhuinntir Mic-Ealair.

An sin dh' atharraich na siantan, agus thuit ciurach blàth, mar cheò', air a' ghleann; thòisich feadhain de an chrodh dhubh ri geumnaich aig an àth agus ioghnadh orra c'àite an robh na buachaillean, agus na buachaillean, leòinte, ciùirte, air an slachdadh, a' fàs rag air an reidhlein reubte, eadar am bealach agus tigh Mhic-Ealair.

Bho cheann gu ceann de an ghleann cha robh fear nach robh aig a' chath. Bha an corran air a thilgeil am measg an arbhair, am fear a bha an dian theas as déigh na h-earba agus an sgian aig a sgòrnan, thionndaidh e a thaobh gu dol thun a' bhlàr; dh' fhag am fleasgach a leannan am measg an fhraoich; agus bha iad uile le criosan teann aig an t-seann strì ri Clann Diarmaid, feadh a bha na mnathan fada shuas air na còmhnaird urar, eadar mhullaichean nam beann agus ri taobh nan lochan mointich, a' snìomh aig a' chuibhill, no càrdadh clòimhe, a' seinn òran le crìdheachan aotrom agus gun smuain air cunnart. Air ais chaidh fir Mhic-Ealair roimh Niall Mór agus a' ghillean calma a Carnus—aite arach nan gaisgeach—air ais troimh an bhealach agus sìos air a' bhràigh gu ballachan Chaluim Dhuibh. " Illean, 'illean!" arsa Calum, " tha sinn an làimh aca gun teagamh 'sam bith—O! na mucan is na meirlich! luchd nam beul fiara is mic nam breugairean!" Bhrosnuich an glaodh 'na bha an lathair dhe 'chinneadh, Art agus Uilleam, gillean a' Mhaim, na braithrean o Dhruim-Liath, agus dithis bho an taobh thall de bheinn na Stroine, agus sheas iad le chéile an aghaidh fir Charnuis ann an treun mhisg-chatha! Sheas iad daingean, cruaidh, gu bàs, agus cha b' fhada gus nach d' fhagadh ach Calum agus a dhithis mhac 'gan dìon fhéin, gus an do bruchd Mic Dhiarmaid orra agus an do bhuaileadh iad troimh an dorus am measg na mona.

" Geillibh agus caomhnar bhur beatha," arsa Niall Mór, agus e suathadh a chlaidhimh ann a muilichinn a léine, agus na bha beò de Chlann Diarmaid air a chulthaobh.

Sheas an triùir Chlann Mhic Ealair far an robh iad. Sheall Calum air a mhuinntir a bha mu choinneamh, agus chuimhnich e air blàir a thàinig gu caochladh crìche. " Cha bu mhór an cliu bàs fhaotainn a stigh mar gu 'm biodh radan," arsa esan, agus thilg e a chlaidheamh air an làr far an do lean lannan Airt agus Uilleim e gun dàil.

Bha an t-athair agus a mhic le an gairdeanaibh ceangailte, air an toirt a mach far an robh an t-aileadh cùbhraidh le boladh beithe agus roid, agus iad urail le uisge nan speur. Bha an ceò a' togail, agus bha an gleann fad mhìltean a' coimhead boidheach, uaine, agus bha coilltean sultmhor Bhlarain bhuidhe a' deanamh gairdeachais anns a' ghréin.

" Tha sibh agam a nis," arsa Niall Mór. " Is aithne dhuibh de tha dhith oirnn. An seann chùis-tuasaid—eolas an leanna."

Rinn Calum gaire 'na aodann, agus thuirt a mhic rudan a lot mar gu 'm biodh faobhar sgeine.

"A dhuine, is e m' eagal gu am bi aithreachas ort air a shon so," arsa Niall Mór gu socair. "Faodaidh sibh fanoid ach—de bhur barail air bàs duin'-uasail?"

"Claidheamh is biodag 'nam làimh, agus fear no dithis de Chlann Diarmad mu mo choinneamh," arsa Calum.

"Mata dh' fhaodadh ròidean bu mhiosa bhi ann gu dol thallud; cha b' urrainn a bhith na b' fhearr; ach mar a bi eolas an leanna againne air son fheòrach, gheibh sibh bàs nach bi cho uasal."

"Ainmich e mata, ainmich e," arsa Calum. "An e cainb aig an sgòrnan agus geug ghiùthais?" "Air m' fhacal," arsa Niall Mór, "bhiodh an dòigh siubhail sin tuilleadh a's uasal. Tha an Sgorrnach ann ar rathad agus a theagamh gu an taitneadh closach a Gleann-Shiora ris na feannagan a tha aig a bonn."

Ghealaich fiamh Uileim le smaointean air crìch cho gàbhaidh, ach cha d' thubhairt Calum ni ach "Feumaidh sinn bàsachadh co-dhiubh," agus dh' fheadairaichd Art bloigh puirt, is e bleith le shàil anns a' mhointich.

Ghluais Niall Mór mar gu am b' ann air son an t-athair a bhualadh anns an aodann, ach stad e làmh, agus thug e àithne iad a bhi air an cur a steach le buidheann dhe mhuinntir a' deanamh faire. Sios is suas Gleann-Shiora chaidh Clann Diarmad air toir uamha na grùdaireachd, a' losgadh gach bothain is dachaidh, a' fagail theallaichean dubha, is àrd-doruis ìosal, aig na mnathan a bha air falbh air àiridh. Thiodlaic iad am mairbh ann an Cill-Bhlathain, agus gabh iad an rathad gu Sgorrnach le Calum agus a mhic, cho fad bho an eolas is a bha iad roimhe.

Bha Clann Mhic Ealair air thoiseach mar gu am biodh spréidh creiche, agus is ann mar chrodh air an iomain a bha iad. Rinneadh fanoid agus thilgeadh smugaid orra, agus bha casan bhiodag agus cromagan air an sìor bhualadh air an guaillibh, agus dh' imich iad troimh choille Bhlaranbhuidhe gu uileann phreasach Dun Corrbhile, agus timchioll thun an Dun air an taobh thall.

Ged a bha Calum sgìth choisich e mar fhear a bha làithean a bheatha agus a rùintean fa chomhair inntinn; sheall Art mu an cuairt air mar fhear aig an robh eolas air frìth; ghluais Uileam le ceum lunndach, trom, le gruaidh ghlas, is suil neo-shocrach.

Dh' fhosgail a choille agus lùb rathad na seilg mu aodann na beinne gus an robh sealladh air an dùthaich gu h-ìosal. Bha Loch Finne na laighe, bho Aird-No gu Rudha na Frainge, mar achadh fada gloine le aon seol ri fhaicinn oirre, mach o na Creagan. An uair a stad a chuideachd chrath Calum Dubh a cheann gus a ghruag a chur as a shùilean, agus sheall e air na bha gu h-ìosal. Bha an Sgorrnach a' fosgladh aig a chasan, aghaidh ghlas na creige a dol sìos astar cho mór, is gu an robh ceathach fann fathast an crochadh ri 'sliosaibh air a bhristeadh an sud agus an so le bàrr craoibhe giuthais. Thilg a ghrian, air chul an Duin, an dealradh mu dheireadh de soillse air beanntaibh Chomhail; lìon Gleann Ifrinn le cuairteagan de cheò; chrùb Beinn Ime, Bheinn Bhàn, agus Beinn Artuir gu chéile, agus chum iad comhradh rioghail an taobh thall de an chuan.

Sheas Clann Diarmaid ann am breislich, sgìth, agus fo smaointinn; sheall iad agus dh' éisd iad, agus na guilbnichean a' glaodhaich gu dubhach aig tràigh.

" O deanaibh cabhag 'illean, no cha dean sinn Carnus dheth a nochd," ghlaodh Niall Mór. " Tha obair air thoiseach oirnn, agus ceum fada as a dhéigh sin. Thoir dhuinn an t-eolas, 'ille dhuibh!" Rinn Calum Dubh gàire, agus thilg e smugaid le spagluinn thairis air bearradh na creige.

" Trobhad, amadain; mar a faigh sinn am facal bhuat mu am fag a ghrian Sìthean an t-sluaigh is ann an sud a bhios do chadal a nochd," is e leigeil fhaicinn an t-sluic gu h-ìosal.

Is ann mar sin bu mhodha rinn Calum gàire. " Ged a b' e ìfrinn fhéin a bhiodh ann," arsa esan, " cha saorainn m' anam uaithe."

" Faic, a dhuine, faic! tha Sìthean an t-sluaigh a fàs dubh, agus faodaidh aon fhear dhibh càch a shàbhaladh fhathast. Bheir mi mo mhionnan air crois mo sgeine."

Air chul nam braithrean bha fear, Iain gun iarraidh, na sheasamh le aodann geairte, is e làn deònach an toirt do na feannagan gu h-ìosal.

Thàinig crith air bilean Uileim; sheall e air athair is ceist 'na ghnùis, agus an sin ghluais e ceum no dha air ais bho an bhearradh air son bruidhinn ris an duine mhór as a' Chamas.

Thuig Calum na bha air aire agus labhair e gu luath, neo-thaisbeanach.

" Stad, stad," thubhairt e; " is suarach an t-eolas e, an déigh a h-uile rud, agus gus beatha shàbhaladh biodh e agad."

Cha do rinn Art ach sealltuinn gu grad air gnùis athar, an sin thionndaidh e mu 'n cuairt le aghaidh air Gleann Shiora, agus sheall e air na beanntaibh far am bu tlachdmhor an t-sealg iomadh uair. " Soraidh slan le Mam," thuirt e ris fhéin; "ach an so tha bàs gaisgich!"

" Bha mi smaointinn gu an ìnnseadh tu e," arsa Calum le gàire. Cha robh h-aon riamh dhe bhur cinneadh aig nach robh gréim teann air a bheatha bhig fhéin.

" Seadh," arsa Calum Dubh; " ach is e an t-eolas agamsa a tha ann. Fhuair mi e bho neach a thug orm mionnachadh air an steaillinn bheannaichte gu an gleidhinn e; ach thoir mi gu Carnus, agus nì mi leann an fhraoich dhuit."

" Mar sin bitheadh e agus " ——

" Ach tha so ann, cha 'n fhaod mi sealltuinn anns an aghaidh air fear cinnidh no caraid an déigh dhomh ìnnseadh, agus mar sin feumaidh Art is Uileam a bhi as an rathad an toiseach."

" Ach an e am bàs a Mhic-Ealair?"

" A cheart nì."

Chrith Uileam mar gu am biodh duilleach, ach rinn Art gàire, le aghaidh fathast ri Siora, oir thuig e ciod e bha an ìnntinn athar.

" Air m' fhacal!" arsa Niall Mór; " tha sin furasda gu leòr," agus chrom e cheann ri Iain-gun-iarraidh.

Cha do rinn an duine stad no dàil. Chuir e làmh air druim gach mic, agus

phùt e iad thairis air a bhearradh gu ionaid am bàis gu h-ìosal. Thàinig aon éigh gu cluasaibh Clann Diarmaid, plosg deireannach a' ghealtair.

" Bheir sinn a nis thu gu Carnus, agus ni thu an leann dhuinn, an leann grìnn, brod leann brìgh-mhor an fhraoich," arsa Niall Mór is e cur na sgeine ris na h-iallan a bha ceangal gaoirdeanan Mhic-Ealair ri thaobh.

Leum Calum suas le clag ghàire, agus sheas e rithist air ais air bearradh na creige.

" A luchd nam beul cama, amadana, a chlann na muice, an robh sibh a' saoill-sinn !" ghlaodh e. " Thigibh leamsa agus le mo mhic agus gheibh sibh leann, seadh, agus fion dubh a' bhàis aig cas na Sgorrnaich." Rug e gu cruaidh daingeann air Iain-gun-iarraidh, agus thilg se e fhéin sìos thairis air aodann na creige. Thuit iad, mar a théid an sgarbh fo an tonn, dìreach gu cuan doilleir a' cheò is nam bàrr giuthais, agus thilg Clann Diarmaid iad fhéin air an uchd gu sealltuinn thairis. Cha robh ni beò ri fhaicinn ach na feannagan a' siubhal air sgiathan dubha ; cha robh dad ri chluinntinn ach na feannagan a' sglàmhraich.

Chuir Niall Mór a bhoineid air a cheann, agus thuirt e cheud rud, agus an rud mu dheireadh ann an dòigh chairdeil mu namhaid. " Bha crìdhe gaisgich ann ad chòm," arsa esan.

# CLANN BHOBOON.

Tha trì finnichean fuadain a' roinn eatorra na dùthcha bho Chnapadall gu Lathurn, agus is iad na Domhnullaich dhubha, a chlann aig sean Bhoboon, is sine agus is cudthromaiche dhe an triùir. Tachairidh tu orra air na ròidean a rinn "Wade," balaich uallach, car danarra 'nan coltas, agus bòsdail; a chlann-nighean le sùilean mar an airneag, is iad àrd, luthor, ag imeachd le ceum neo-thròm, àrd ann an uachdar na troidhe, aotrom, neo-thuisleach mar am fiadh. Air an ceann chìthear sean duine caol, àrd, air treosdain—Iain Grìnn Mac Dhomhnuill—sean Bhoboon, athair agus ceann na treubha is uaisle de na finneachan fuadain.

"A dhuine-uasail," their Boboon riut, "is mise am fear mu am bi thu 'leughadh anns na leabhraichean gu am bi mi ag ìnnseadh sgeulachdan na Féinne; an éisd thu ri te dhiubh air son aon sgillin Shasunnaich, no an ceannaich thu maghar air son an ìasgaich? Air neo an cluinn thu fior phìobaireachd ionnsaichte bho mhac mo nighinn, an lasgaire a ghiulain airm an Rìgh?"

Ma dh' fheumar an fhìrinn innseadh tha phìobaireachd de an t-seorsa is mìosa, ach tha maghar agus na sgeulachdan cho math is a tha air an t-saoghal. Gheibh thu cuid dhe na sgeulachdan ann an sgrìobhaidhean Iain Oig Ile—mar a tha "Math-ghamhainn donn a' Ghlinn Uaine"; ach tha chuid is fearr ri an cluinntinn an uair a chuimhnicheas Boboon orra is e na shuidhe comhladh riut ri taobh an rathaid, no air an fhraoch ri taobh a' ghealbhain anns an fheasgar an uair a tha na h-iolairean donna, ìteagach, a' tathunn ris a' cheò air Braigh-a-bhealaich. Eisd gu math ris oir tha gibht aige. Fhuair e i bho athair; fhuair esan i bho mhàthair a bha iomadh oidhche fhada, chaithriseach, na laighe air leabaidh tinnis, a' meòr-achadh, mar a bhios muinntir shlàn a' tional chnò—rud mìlis bho phlaosg searbh.

Agus 'nam biodh uine agad (mar bu choir e bhith aig a h-uile duine glìc) dh' fhaodadh tu iomadh sgeul a chluinntinn bho shean Bhoboon, ach cha chluinneadh tu idir an sgeul mu thrì cothroman fhéin.

Thachair aig am àraidh gu an do ghabh an ceannard a bha anns a' bhaile 'na cheann gu an deanadh e de Bhoboon, duine callda, suidhichte, an aite bhi 'na fhear-tathuich nan coilltean agus nan rathaidean móra. Rinn e gréim air an toiseach, agus e leis fhéin, agus chuir e ann am féileadh dheth bhreacan fhéin e, ochd slatan mu chul nan cruachan, air an làn fhìlleadh, le osain de shnàth grinn agus còta le pùtain airgid. Chuir e beagan airgid 'na sporan, agus thug e aite suidhe dha astar beag sios aig a' bhòrd. Bha am beathachadh saoibhir, agus an obair taitneach do fhear fuadain; oir cha robh aige ach fead a dheanamh air uairibh ri cù, ceathramh a sheinn, no sgeulachd ìnnseadh, no dhol mu 'n cuairt anns a' ghàradh air chul an tighe.

"Ho, ho!" arsa Boboon, "nach bu mhise an gille tapaidh air tighinn gu chuid fhéin?" agus rachadh e mu 'n cuairt an aite le spagluinn pìobaire, is e bualadh an

fheòir agus nam preas le slait, 'na chuairt, mar a ni daoine-uaisle le an cuipe marcachd.

Ach an uair a bha baile Ionaraora 'na laighe an dorchadas oidhche geamhraidh, agus a bha teaghlach a cheannaird aig tàmh, chluinneadh Boboon muinntir a chinnidh a' gairm air bho thaobh a mach a' bhalla.

" Bhoboon, O, Bhoboon : a shean ghaisgich, thig agus bruidhinn ri do chloinn."

Rachadh e thun a' bhalla a bha na b' isle a stigh na bha e muigh (b' e am balla aig sean Chuintinn far am bheil buidheann de Chaimbeulaich a' mharbhadh le madaidh Ionaraora 'nan laighe fo leac-chuimhne le sgrìobhadh Laidinn), agus shealladh e sios air a chàirdean a' ruith anns an dorchadas mar gu am biodh feòcullain, nan fheilidhean is nam briogaisean luideach is an gruag stiallanach a' luasgadh anns a ghaoith. Bhiodh na mnathan fhéin ann le an leanaban a' caoin-eadh air am muin.

" Seadh ! seadh ! an e so sibhse mo mhuinntir chridheil !" chanadh e ; " is mi tha toilichte bhur faicinn agus fàileadh toit teine-fiodha fhaotainn dhibh—' Cia mar a tha cùisean air an rathad ?' "

" Cha do ghluais sinn a so o 'n dh' fhag thu sinn, Iain Ghrìnn. Tha sinn a' campachadh anns an Toll Ghorm, is cha d' thàinig thu riamh faisg air do chloinn no do chàirdean."

" A Dhe ! so fear a tha duilich air a shon sin. Ach cha leig iad mi thairis air a' bhalla. Ma bhios tu 'nad dhuine-uasal," arsa an Caiptein, " feumaidh tu fuireach bho na coilltean agus na roidean mòra."

" Agus an toil leat sin, a Bhoboon ?"

" An toil leam e, a ghaisgeacha ! Mar a b' e an urram agus an t-socair, thoir dhomhsa teine de bhun giuthais an Gleann Crò agus dineir de dh' fhuaraig. Cha 'n e an latha ach an oidhche is beag leam. 'Nam laighe stigh an sud air leabaidh phost, tha mi 'g am thachdadh le cion an àile, ged tha na h-uinneagan is na dorsan fosgailte gu farsuing."

" Thig leinn, a Bhoboon ; is beag ar sealbh anns an ìasgach, agus cha mhór sgeulachdan a chuala sinn bho 'n thug thu am baile ort."

" Cha tig, cha tig, a ghràidh. Mallachd Chonain, tha mi ag innseadh dhuit nach téid ! An so tha comfhurtachd agus aig gach latha làn a bhronn fhéin."

" Ach cuimhnich an t-saorsa tha an taobh a mach Iain, a shean ghaisgich ! An raoir bha an teine bu bhreagha againn : bha na sradan air ìteig mar gu am biodh na h-eòin a measg chraobh beithe an Diùc, bha an talamh seasgair tioram, agus "——

" Bi falbh, tha mi ag ràdh nach téid !"

" Eisd ! An diugh bha sinn a measg nam maigheach geala an taobh thall de an Bheannan, a' bualadh na feadhnach móra le ar cuailleachan. Cha robh leithid de shéilg an Albainn uile !"

" Maighich gheala !"

" Seadh, maighich gheala, a shean laoich ! Agus tha puirt ùra aig Alasdair beag bho an dh' fhag thu sinn, agus port-mór a dh' ionnsaich e bho Mhuileach."

" An e Fàilte an Rothaich ?"

" Fada na 's fearr na sin ; port fior ghrìnn ! Thig a mach agus cluinn e."

Ach leig Boboon a thaic air a' bhalla le ghairdeanaibh, agus cha d' thug e ionnsuidh 'sam bith gu falbh le chloinn.

" Thig agus gabh cuairt," arsa chlann-nighean, agus, dhìrich Beataidh, a nighean, suas le cois ann a' sgoltadh a' bhalla gu bhi ri thaobh, agus a làmhan a chur, le brosgul, mu mhuineal.

" A laoigh mo chridhe !" arsa Boboon, agus e sliobadh a gruaige gu socair le làimh.

" Tha deagh bhiadh againn," arsa chaileag 'na chluais. " Anns a' mhaduinn is e ìasg bruich is uibhean thunnag a bha againn ; agus bha staoig de dh' eilid reamhar againn gu ar dineir."

" Earb agus a mionach air a thoirt aisde ?"

" Cha 'n e ! Cha 'n 'eil an sin ach dòigh aimideach, agus milleadh air biadh math. Ach, athair, thig leinn. Cuimhnich air torman gucagach nan allt, na reultan a' dealradh troimh gheugaibh nan craobh, agus fàilidhean cubhraidh na maidne."

" Sìos, sìos, a nighean na te so ! An e mo bhuaireadh a dheanadh tu ?" ghlaodh Boboon, a putadh sìos na nighin bho an bhalla, agus e greasad air ais le gluinean critheanach gus an lic Laidinn. Bha an oidhche dubh dorcha agus air son na mhothaicheadh e le fradharc a shùla dh' fhaodadh e bhith an teis-meadhon monadh oiteagach Rainich, gidheadh bha tighean a' bhaile le an tulchainean a' dumhlachadh a chridhe gu teann. Bha e ag ionndrainn an t-soirbheis shaoir shiubhlaich ; bha fàileadh mona agus guail bho theinntean smàilte, agus chuir e mach stùr an aoil as a sgornan le smugaid.

Air an taobh eile dhe an bhalla theich an Cinneadh air falbh le sgrìob mar gu am biodh na niosan. Cha robh dhànachd aca fuaim a dheanamh air eagal am baile dhusgadh ach le guthan tùchanach ghlaodh iad a mach comhlath ——

" Bhoboon, Bhoboon ! O thig dhachaidh do an choill, a Bhoboon !"

Thachair an ni ceudna an ath-oidhche agus an oidhche as a dhéigh sin, agus bha e coltach ri dol air aghaidh gun chrìch. Thigeadh na fògaraich a ghnàth thun a bhalla anns an oidhche a' guidhe air an ceann cinnidh tighinn a mach. Air oidhche àraidh thilg iad coileach dubh thairis, agus thuit e a' sgiathadaich aig casan Bhoboon agus e 'na sheasamh anns an dorchadas, ag éisdeachd ris na Domhnullaich dhubha, is iad a' fann thuireadh air an taobh a mach.

Thog e an t-ian agus ruith e mheòirean gu tlusail troimh ìtean. Ghluais an teas na brollach, agus loisg e gu fhiabhrus 'na achlais leòinte. Bha a chridhe crion a' plosgadh air òrdag Bhoboon mar gu am biodh bioran druma.

" Eoin bhochd," deir e, " Is math is aithne dhomh co as a thàinig thu agus na h-aimsirean subhach a bha agad. Thug thu mach an t-àl am bràigheachan Beinn Bhuidhe, agus bha thu clocail am measg na cuilce mu thaobh an t-sleibhe àird sin. Bha an Dubh Loch anns a' mhaduinn mu choinneamh do shula geir, agus an t-Siora a' lubadh mu an cuairt mar chrios airgid. Is cinnteach mi gu an deach' thu air an

ìteig aig glasadh an latha, thairis Stuc Scardain gu Gleann Aora, gu bhi subhach le do chompanaich air feadh fraoich is rainich. O! choilich dhuibh, a choilich dhuibh, is cruaidh ar cor le sgiathaibh briste agus an cridhe fhathast làidir!"

Chuir e car an amhuich an eòin, agus dhìrich e am balla gu dol còmhlath ri chinneadh.

Cha do thachair n' a b' fheàrr do an ath chothrom a fhuair e. Bha e air ais le fhéileadh is cota-gearr an ceann bliadhna, agus aig an am so dh' fheuch an ceannard cleas eile—saorsa coin a' bhi aige—mach air an rathad mhór mar a thogradh e fad an latha ach an tigh chon air an oidhche.

Air la àraidh bha Boboon air turus dha mhaighistir mu an cuairt na Stroine, aig àm an earraich. Aig leitheach traghaidh bha an cladach glan, ùrail, agus bha an làn a' bristeadh aig oir na tuinne cho ciuin ri cat ag òl bainne.

A' coiseachd timchioll na Stroine, air an rathad bhuidhe chruaidh, thàinig e fo smaointinn air cor àghmhor a' chuain, cia iomadh bàgh do an do shiubhail e a latha agus a dh' oidhche; an càirdeas a bha aige ri rudhachan fad as, agus a chomhstri bheothail a bha aige ris na creagan dubha. Cha robh garadh-criche an so aig am air bith, ach a ghnàth saorsa, luaineachd is seacharan, suain no seinn a réir gne togradh no smuain, agus a chluich a bha aige ri birlinnean agus loingeas aotrom, glaodh subhach nan gaoth agus luasgadh nan geug, le fàilte air eileinean cian a' chuain.

Dh' fhosgail an rathad air thoiseach orra—earran ghoirid còmhlath—an seorsa rathaid a thaitneas ri fear fuadain, gun astar mór ri fhaicinn le aon sealladh. Anns a' choille challtuinn ri taobh na slighe bha rùsg nan craobh òg a' seasamh a mach cho dìreach ris an t-seilistear. Thòisich Iain Grìnn, agus a ghrian a' bualadh air a dhruim, ri seinn " Coire Cheathaich " Dhonnachadh Bhàin:—

'S e Coire Cheathaich an t-aighear priseil,
'S an t-aite rioghail mu 'm bidhte sealg,
'S bi feidh air ghiùlan le lamhach fùdair,
Cur luaidhe dhù-ghorm gu dlùth 'nan calg.
Is lionmhor cnuasachd a bha mu 'n cuairt duit,
Ri am am buain gu 'm bu luaineach clann,
Ri tìonal guamach gu fearail suairce,
'S a roinn gu h-uasal na fhuair iad ann.

A' dol timchioll Dundarabh bha an rathad dìreach roimhe a' sìor fhàs na bu chaoile 'na shealladh mar a b' fhaide bha an t-astar gus nach bu mhò e, ar leis, na gob snàthaid a' tolladh nan craobh, agus neul stùir aig a cheann.

" Ciod e tha agam an so?" thuirt Boboon ris fhéin, is e dol air aghaidh le sìnnteagan agus am féileadh a' bualadh air easgaidean.

Dhlùthaich a neul ris, agus feuch bha an sin a chinneadh fhéin air an triall, slaodach, dusail, sgapte mar gu 'm biodh na feannagan air an rathad.

" Bhoboon, Bhoboon," ghlaodh iad, agus iad an crochadh ris, a' meurachadh cho grìnn is a bha chuid aodaich.

Sheall e orra agus iad donn leis a' ghréin, chunnaic e am pòll buidhe an sgàineadh am bròg, na fir fuasgailte, gun riaghailt, na mnathan, gruaidh-ruidhteach, abuich, uchd-dhomhain, le sùilean neo-sgathach, agus lìon so uile e le àrd-shòlas! Ghluais togradh 'na chridhe nach b' urrainn da mhùchadh.

"C' àite an robh sibh an dé?" dh' fheòraich e.

"Air taobh an Tàimh an Gleann Crè, air leapaichean de fheur greidhte, bàn, agus gun chabhaig gu gluasad."

"C'àite am bheil sibh a' dol?"

"An do dhi-chuimhnich thu cleachdadh an t-seachranaiche, a Bhoboon? C'àite am bheil an rathad so a' dol?"

"Is math is aithne dhuibh, a ghaisgeacha! Théid e gu crioch toil an fhir shiubhail. Ma their esan:—

"Fanaidh mi an so, is e sin crioch an rathad; ach ma tha a rùn air caochladh dòigh, bheir e gu crioch nan laithean e. Air m' anam, is e sin toil-ìnntinn gach rathaid nach 'eil anns a' bhaile mhór, agus a nis o'n a smaointich mi air, biodh an Caiptein a' feadaireachd air son a ghnothuich, oir is mise Boboon agus mi seachd sgìth de chlachan a' chabsair."

Mar so fhuair an oidhche Boboon agus a chinneadh fada thall air chul Ach-nam-breac, monadh baile agus ionad bòidheach, far am b' fheàrr le feadhain is aithne dhomh bhith, na bhith siubhal air feadh an t-saoghail.

Chaidh na laithean seachad, agus air do an Chaiptein a' bhi aig Féill Chill-Mhichail air la Féill Mhartuin, thachair e air Boboon, agus a mhuinntir aig iomall aite a' mhargaidh. Anns na laithean ud bha Boboon cho dìreach ri slait oig sheilich, geur, caol, uilt mar iall, agus cho sùbailte ri cat-fiadhaich. Bha e 'cleasachd leis a' sgein-duibh, 'ga sàthadh anns an talamh aig sàil a choise toisgeil, agus a' snìomh a làimhe deise mu lurgainn gus a toirt as gun a ghluin a lùbadh. Cha bu chleas chliùiteach no gaisgeil 'sam bith a bha ann ged a thairgneadh i an t-sùil, gidheadh bha ceannaichean nan treud a' dòmhlachadh mu an cuairt. Bha Beataidh a nighean còmhlath ris. Bha Beataidh coltach ri h-athair, ach bha teanga mhìn a màthar, nach bu mhaireann, aice, agus beagan sgoile a dh' ionnsuich i bhuaithe, rud air nach do chuir Iain Grìnn feum uair air bith dheth aimsir.

Thuit sùil a' Chaiptein air an dithis aca far an robh iad 'nan seasamh, agus da fhichead de mhuinntir an cinnidh a dol mu an cuairt a' mhargaidh, agus bhuaill e na inntinn an treas cothrom agus an cothrom mu dheireadh a thoirt do Bhoboon.

"A Bhoboon," ars' esan, "thig air d'ais do an bhaile an aon uair so, agus cuiridh mi thu fhéin agus do nighean suas ann an tigh leibh féin."

Mu an d'thàinig an t-seachduin gu crìch thachair an ni a bha 'na shealladh. Fhuair Boboon agus Beataidh seòmar le ùrlar fiodha an tighean Mhic-a-Bhiocair, le teine an taobh a' bhalla, le luidheir air a chlachaireachd a stigh, agus goireasan beusach eile. Dh' fhan iad mìosan, dh' fhan iad bliadhnaichean, agus ghuidh an cinneadh orra iad a thighinn dhachaidh, ach cha d' thàinig. Chuireadh Beataidh gu na leabhraichean agus ealdhain mhnathan uasal le màthair agus piuthar a'

Chaiptein, agus ghabh i riutha cho math is ge b' i nighean Ridire. Chaill i blas cainnt muinntir an rathaid, chuir i a falt fuadain fo bhann; gabh i ri bearradh is cìreadh, gus mu dheireadh an robh i co-ionnan ri a luchd teagaisg an loinn agus am bòidchead.

Latha dheth na laithean bha an Captein a' coiseachd anns an lios fo throm smuaint, 'nuair a thachair a' nighean ris is i gluasad am measg nam preas. Is e so a' cheud uair a fhuair e fìor shealladh dhith (oir faodaidh aon a bhi sealltuinn air neach eile fad bhliadhnaichean agus gun fradharc ceart fhaotainn gus an tuit lann bho shùilean), agus feuch! an so bha te a chuir a chridhe gu bualadh.

B' e sin a cheart oidhche chuir Boboon crioch air a chothrom mu dheireadh.

Dh' fhag grian laidir an latha an oidhche teth aitidh, agus bha ceò an crochadh thairis air an dùthaich mar a chithear anns a' chearn sin an uair a bhios reothadh glé chruaidh ann. Bha Tighean Mhic-a-Bhiocair làn de dhroch bholaidhean—bho fhallus chreutairean, agus bho uisge salach, bho ìasg is bho fhàilidhean groda ann an tuill dhorcha—agus ghabh sròn ailgheasach an Domhnullaich sgreamh dhiubh uile. Thilg e fosgailte an dorus agus an uinneag, agus leig e thaic a mach air an uinneig, a mhuineal ruisgte agus a bheul sinte, fosgailte, 'plosgadh air son anail nan speur. Sheall a ghraisg chloinne a bha anns na tighean cuil suas agus rinn iad gàire fanoid. "Seall, air Boboon, Boboon, athair na ban-tighearn, Beataidh!" ghlaodh iad, agus chrath Iain Grìnn a dhorn agus mholaich e iad fhéin agus an teaghlaichean. Ach cha b' ann mar so a gheibheadh e saor is an dragh; dh' éirich e agus chaidh e mach gu cul a' bhaile, agus chaidh e na shineadh fo na craobhan mòra, le chluas ri talamh. Bha an crodh ri thaobh ag ionaltradh air an fheur bhrioghmhor, mhìlis, a' cagnadh gach grama is ag analachadh le toilinntinn cho mór, is gur gann nach robh e miannachadh gu an robh a chàil cheudna aige fhéin. Bha chluasan geur a' claisneachd ri leumnaich chreutairean air an fheur, agus sgrìobadh ingnean anns a' choill; bha e cluinntinn stairirich chas beaga, agus na h-eòin a' suathadh rùsg nan craobh agus iad a' tionndadh 'nan cadal. Shaoileadh fear a thogadh anns na bailtean mòra gu an robh an saoghal 'na chadal le meud na samhchair; ach chuala Boboon dàn na h-oidhche, saoithreachadh na h-earrann sin de an t-saoghal a tha tighinn beò, agus a soirbheachadh ann an dubhar agus fo shoillse nan reul.

Leig e nis a thaic air uilinn agus ghluais e shùilean am measg nan crann-faidhbhile, suas gu am barran cnapach, cho stolda ciuin, agus a steach do na cùiltean diamhair, a bha theagamh làn de dhaoine beaga nan sìtheanan, le an giseagan. Agus an sin n'a b' fhaide air ais, agus os cionn chàich uile, bha Dunchuaich cho stàtail a' togail a gnùis, feusagach le coille, gu na reultan!

"'Nan tigeadh soirbheas cha 'n iarrainn an corr," arsa Boboon, agus cha bu luaithe thubhairt na thàinig a ghaoth, le fhàileadh na mara, bho an chuan. Dh' fhàs taobh na dùthcha fionnar, agus thàinig cùbhraidheachd ùr bho fheur is bho fhonn.

"A Dhe, A Dhe!" arsa am fear fuadain, "tha sinn an so ainmhidhean is eunlaith, agus a chuid is fearr de Bhoboon uile comhlath! So aite an tàimh agus a' chridhe làin."

Dh' éirich e agus ruith e do an bhaile, suas gu geata a' Chaiptein agus a steach ghabh e.

"A Mhaighstir," ghlaodh e, "is i an t-sean sgeul a tha ann—feumaidh mi bhi gabhail an rathaid; cha 'n 'eil tàmh an so air son Iain Grìnn Mac Dhomhnuill!"

"Ach fagaidh tu nighean," thuirt an Caiptein, oir chunnaic e an t-sean teasach, an sùilean an duine. "Tha mi an déigh tlachd a ghabhail dhith, agus "——

"Bitheadh e mar sin! fanadh i."

"Pòsaidh mi i mu an tig an la màireach gu crich." Pòsaidh!" dh' eigh Boboon, agus e siabadh na gruaige bho aodann le làimh a bha air chrith le imcheist, "Phòsadh tu nighean an deòiridh?"

"Mata, a theagamh gu am bi iad a' bruidhinn; ach tha buaidhean aice chuireas gach ni eile air di-chuimhn, agus tha i math na 's leòr gu bhi 'na bean rìgh."

"A Mhaighstir," arsa Boboon, "cha 'n 'eil agam ach aon ni ri ràdh, agus is e sin ar sean-fhocal Gàidhlig fhéin, ''S tearc na measain an cuain an t-sionnaich.' "

Dh' fhàs aghaidh a' Chaiptein cho dearg ri pheiteig, agus bha làmh suas deiseil gu freagairt a thoirt do Bhoboon, ach bha cuimhne aige gu am b' e athair na h-ighinn.

"Ma 's a cunnart e seasaidh mi ris," thuirt e, "agus faodaidh tusa dol air do shlighean seachranach oir tha Beataidh deònach."

"Cha 'n 'eil teagamh," arsa Boboon, agus dh' fhalbh e. Anns a' mheadhoin oidhche bha e mar gu 'm biodh balach òg a' glaodhaich air ais ri na comhachagan air bruthaichean Coille-Bhraghaid, agus aig beul an latha, lainnireach leis an driùchd, bha e na sheasamh, aig oir nam beann a tha am fradharc da locha, a cheann àrd mar fhiadh a tha srònagaich an fhàilidh. Thionndaidh e mu an cuairt do gach àird, ag amharc bho Chruachan gu Còmhal, agus cho fad is a tha sealladh aig fear fuadain, bho Chnapadall gu Lathurn, agus feuch shìos aig a' Chamus bha camp a chinnidh!

Dh' fhag Beataidh a nighean tighean Mhic-a-Bhiocair anns a' mhaduinn; phòs i an Caiptein, le suidheachan anns an Eaglais, agus luchd-taghail bho an Chaisteal fhéin.

"Stad, stad," arsa sean fhear Chreag-an-Iubhair 'nuair a chual' e an sgeul. "Chi thu gu nochd an sionnach e fhéin oirre an uine gun a bhi fada." Ach cha robh an sionnach ann; bha e leigeil latha seachad mar a thachras aig àm an uair a bha latha math seilg ann an dé. Shoirbhich gach ni leis a' mhnaoi gus an d' thàinig a chuid a b' fheàrr gus a chuid bu mhìosa; agus chaochail i aig breith a ceud leinibh. B' i sin a bhliadhna ghais an coirce, a thug bochdainn gu Inbhir-Aora, agus an t-aran dubh gu bord a' Chaiptein; ach bu ro ait leis-san aran dubh is brochan 'nam bu mhaireann Beataidh gus a roinn. Thug e thun an òil, agus dh' fhag e am balach gu bhi air a thogail le mnathan aig nach robh aithne air gillean gun stamhnadh.

Dh' fhàs am balach mar gu am biodh craobh ghiùthais; dìreach, àrd, fuil theth 'na chuislean, air a luasgadh bho thaobh gu taobh le gach togradh agus faoin

smuaint. Cha robh ni dhà-san aig uair air bith ach each is gunna, gréim bidh a thiolpadh le deagh chàil, agus air falbh a rithist do an choill no do an fhireach. Thàinig e gu eolas a bhi aige air cleachdaidhean diamhair nan creutairean a bhios 'g am falach am measg fòlaich is conuisg; le aon fhead bhreugadh e na h-eòin gu tighinn a' sgiathalaich gu shàil. Bha peiteag fhuasgailte agus muineal lòm daonnan a' ceiltein na h-uaisle, agus b' iad na companaich bu dlùithe bha aige fir dùthcha le làmhan cruaidhe agus clag ghàire mór.

Air la àraidh smaointich an Caiptein mu dheireadh rud-éiginn a dheanamh ris an lasgair òg so, agus chuir e fios air.

" 'Ille," arsa esan, " am bheil thu aig do leabhraichean?"

" Cha 'n 'eil, ach —— ach tha dòigh aithghearr agam air son nam broc," fhreagair am balach.

" An do ghabh thu leasan an diugh?"

" Cha do ghabh no leasan, bha mi cho saoithreachail a' tighinn beò."

" A tighinn beò, an e thuirt thu?"

" Seadh, a tighinn beò. Bha mi aig an t-snàmh aig na Creagain, agus anns a' ghréin air na bràigheachan os cionn a' Ghearrain ri taobh a' gharadh-criche, far am bi na graineagan a' crùbadh, agus tha mi nis air ais bho an iomain," agus chrath e an caman 'na làimh.

Thàinig an Caiptein fo smuain, a smeig 'na làimh agus uilnean air a' bhòrd, far an robh botul agus gloine ri thaobh. An déigh tacain thuirt e, " Fhaic so, a mhic, 'de cheàird a tha thu rùnachadh a leantuinn?"

" Tha mi air son obair a' chlaidheimh," thuirt an t-oigeir, e fàs dearg agus crith na aodann.

" B' fhearr leam d' fhaicinn an ìfrinn an toiseach!" ghlaodh an Caiptein, is e bualadh a' bhuird le dhòrn gus an do rinn a ghloine gliong. Bha e fhéin anns na cogaidhean céin agus lotadh e air a loch-bhlein.

B' e sin toiseach na h-aimhreit a bha eatorra. Bha chuis air a tagairt gu danarra, cruaidh, an t-athair air son ceàird shìothchail, agus an t-òganach air son a dhòigh fhéin, agus mu dheireadh, latha dheth na laithean, thuirt an Caiptein:— " Thoir an dorus ort, a pheasain, agus gabh gu d' fhail le clann Bhoboon do am buin thu! Air m' fhacal bha an fhìrinn aig do sheanair an uair a thubhairt e nach robh measan riamh an cuain an t-sionnaich." Cha robh fios aig a' ghille co dha bhuineadh e, oir cha d' thàinig na Domhnullaich dhubha an coir a' bhaile bho an dh' fhag Boboon e an uair mu dheireadh; ach chuir e air a bhoineid, agus ghabh e mach as an tigh, agus thun an rathad mhór.

Bha aimsir a' gheamhraidh dlùth, latha buaireasach, agus duilleach chraobh an Diùc a' stàrbhanaich gu tiugh os cionn tubha nan tighean, agus troimh shràidean a' bhaile. Bha stuadhan nan tighean a' seasamh gu tiorail, càirdeil, blàth, agus bha ceàrnagan gloine nan uinneag a priobadh le solus nan teinntean móra, mona, a bha an taobh a stigh. Os cionn a' bhalla bha na h-eòin-mhara sgrìachail, agus bha na feannagan a' ròcail gun stad, a' sìor ghluasad am measg nan geug air chul tighean

Mhic-a-Bhiocair. Agus a ghaoth le fàileadh na mara! Sheid i bho an bhàgh iosal aig aon cheann a' bhaile, agus sheid i troimhe thun a' cheann eile, agus gille òg a' dol air thoiseach a mach do an t-saoghal mhór, fharsuing, a tha tòiseachadh aig oisinn a bhàilidh.

"An ann gu taobh cladach a mhachaire no rathad nan coilltean gu na beanntaibh?" dh' fhaighnich an gille dheth fhéin. Bha an caman fhathast aige na dhòrn, agus thilg e suas e, "Bas air son an rathaid mhóir, agus cas air son an ìsil." Thuit an caman "bas," agus thug ar laoch an rathad mór gu tuath air. Stad e an ìmcheist aig na Roinnean-cuairte, agus sheall e air ais air aghaidh a' bhaile agus an laimhrig le na lòchrain olaidh. Bha ìnntinn car ag aomadh gu fuireach, ach chuir e an smuain sin as a dhéigh, agus shin e thun a' bhruthach a' feadaireachd port-imeachd pìobaire. Aig ceann a' bhruthaich chaill e tighean a' bhaile, agus bho nach robh e furasda cur suas le sin cho tràth, ghabh e sios rathad thun an lamh dheas, agus sheas e air achadh Baile-Gheamhraidh.

Bha an oidhche tuiteam gu luath dubharach, bha smùr trom uisge drùghadh air an fheur, agus bha na craobhan air gach làimh a' crathadh an uisge 'na bhuilgeinean bho na geugan. Bha soluis a' bhaile is ceutaiche air an t-saoghal a tighinn troimhpe gu h-aitidh dòlasach.

"Tha iad math is olc a tha comhnuidh ann," thuirt an gille ris fhéin, "ach air dhòigh eiginn cha bu aite dhomhsa riamh e."

'Nuair a ràinig e Ceann-a-Chreagain bha losgadh teine os cionn nan craobh ri taobh na h-aibhne, agus i a' beucadh le meud an uisge, agus chaidh e sìos agus chunnaic e buidheann de luchd fuadain fo na craobhan. Bha iad an sin sean is òg, fir is mnathan, 'nan laighe agus ceò asda air leapaichean boga de gheugan giuthais, òrdagan an cas ri na maidean conaidh, srànn aca mar a bhios a ghnath aig luchd an trom chadail, air am fasgadh bho an uisge leis na meanglain thiugha, le slìos na beinne, agus an àiteachan cadail an sud is an so le comhdach de aodach còrcaich. Cha robh ach a h-aon diubh air a chois, sean duine fada le peirceill thana agus sùilean dubha, Iain Grìnn MacDhomhnuill. Bha e brodadh nam maidean conaidh le ceann iaruinn treosdain, agus a' gabhail òran Peairteach le crònan, agus eun air a spìonadh a' ròstadh aig dian theas an teine. Dh' éirich fàileadh na sìthne agus an teine gu taobh a ghàraidh far an robh an gille na sheasamh ann an crith-fhuachd na chuid aodaich fliuch, agus bha cobhair anns a' champ air nach b' urrainn da dol seachad.

Ghearr e leum thairis air a' ghàradh gu solus an teine, agus ioghnadh air 'de an fhàilt a gheibheadh e. Sheall sean Bhoboon suas le làimh os cionn a shùilean, agus sheas e ri taic nan lorg agus chuir e làmh air guallainn a' ghille òig.

"'S ann a baile Inbhir-Aora a tha thu?" thuirt e. "'S ann," arsa an gille, "ach cha 'n 'eil Inbhir-Aora air mo shon-sa na is mò."

"Ho! ho!" arsa an sean seachranaiche le gàire. "Suidh sìos a dhroch spealg, agus gabh mir, le do mheòirean de chearc do sheanar. Faodaidh clann Bhoboon a' bhi mall is cian, ach is fior dhachaidh an dachaidh fhéin dhaibh a ghnath."

# AN CEANNARD MOR.

Tha e bochd gu leor bàs fhaotainn an Gleann Aora aig am air bith, ach is cruaidh da rireadh an t-ordugh fhaotainn anns an earrach gu siubhal air an turus ud. Ni a chuthag gug-gug 'nad chluasan ag iarraidh ort fantainn tàmull, agus fiamh dearg an fhraoich fhaicinn a sgaoileadh thairis air Tom-nan-dearc, thig na gaothan tlàth, luchdaichte le snodhach, a stigh air an dorus, agus a theagamh gu an cuimhnich thu air latha dh' fhalbh, an uair a bhuain thu duilleach donn an daraich a bha an toiseach brùchdaidh, agus a thilg thu e am measg gruaige do leannainn. O na làithean fada, beothail! Thig iad air an ais thugad mar gu am biodh tionndadh farannach ann am port milis, gun fhacal no smuaint fuaighte ris. Smuainticheadh tu air na h-uain, air na leòidean, agus na h-eoin a dian ruith troimh mhile slighe anns na coilltibh mu na lagain sìthe shios fo dhoireachan tiugh a' ghiuthais, na sruthain domhain aig bonn gach eas is coire, a' dortadh sios mar òr air staidhir. Agus an sin a theagamh gu an teid a chairt aig Sola cairtear seachad do an bhaile, a cheud thurus bho an dh' fhag na cuitheachan an rathad mór. Cluinnidh tu gleadhraich nam brògan iarruinn, agus theid d' aigne leis do an t-sràid dhomhail far am bheil an sluagh cho coibhneil is cho faoilidh.

Ach cha 'n 'eil ni ann cho cruaidh ri do chulthaobh a thionndadh air son na h-uaire mu dheireadh air Leac-nam-ban. Oir an Leac-nam-ban tha seachd àiridhean falaichte am measg nam beann, far am bheil am feur fada brioghmhor, agus coig sruthain a tha ghnath ri frith-ghàire mar gu am biodh maighdeanan aig banais; agus abhainn Aora a siubhal gu mall mu chomneamh a' chnuic, lan eisg air son an Diuc na aonar, ach bòidheach air son Iarla no ceaird.

B' ann anns a' cheart ghleann so—Leac-nam-ban aig am an earraich a bha bean aig crioch a h-aimsir. Bha i suas am bliadhnaichean gun a bhi aosda, ban-Mhuileach, dorcha anns a' chraicionn, a chunnaic araon nithean tlachdmhor agus deuchainnean, 'na latha, mar a chi gach aon a thig do an aite mhargaidh neonach so; ach a nis air do an am teachd gus an rathad fada ghabhail gun chompanach slighe, b' iad na h-aimsirean matha mhàin a bha na cuimhne. Agus ged nach b' e Gleannaora dùthaich a breith (oir cha d' thàinig i ach o chionn bliadhna a dh' fhuireach le caraid) bu leisg leatha a sàil a thionndadh air aite cho tiòrail.

Shuidh i suas an leaba còbhain, ri taic nan cluasag, le h-aghaidh ris an dorus fhosgailte, agus fàile cairdeil a' tighinn a steach agus a' gluasad a fuilt. Thainig mar an ceudna cùbhraidheachd an fhuinn dheirg agus an fheòir, chraobh beithe agus roid bho an mhonadh. Ach os cionn nan uile thug iad 'ga h-ionnsuidh-se a bha aig a crich, geur iarrtus air son aon samhradh eile anns an t-saoghal bhreagha so. Bha i laidir na pearsa agus rag gu géilleachdainn, agus lean i bruidhinn mu ghnothuichean agus diomhanas an t-saoghail, ris a mhuinntir a bha timchioll oirre

a bha feitheamh air toil an Uile-chumhachdaich agus air son teachd a bhuird righidh. Bha 'meoirean gun tamh a' spioladh mìrean cloimheach nam plaideachan, agus bha a suilean a' coimhead air na chitheadh i troimh an dorus fhosgailte, de an chnoc bha shios fo an tigh. Aig a bhonn bha e buidhe le ditheinean, agus an sud is an so bha bad a bha gorm le brog na Cuthaig.

" A mhnathan, a mhnathan," arsa ise le plosgan analach. " Bi mi smuaintean daonnan, an uair a chi mi na ditheinean, air duine chaidh bho na criochan so gu Dubhart. Sheinn e ' Mo Nighean Dubh ' mar nach cualas riamh air a sheinn an so e, agus aon uair thug e thugam na brogan cuthaig cùbhraidh bho Aora."

Arsa bean an tighe, "Aoibhrig bhochd ; cha an e so an tràth air son sean sgeula ; bi smaointinn air turus ciuin."

" An turus ! bha an turus sin riamh 'nam shealladh-sa," arsa an te bha anns an leabaidh. "Agus is ann mar sin a bha eadhon an uair a b' fhearr a bha cuisean a' dol leam agus a fhuair mi toilinntinn annta."

" Is e toil Dhe eudail, ochani !" arsa te dhe an dithis pheathraichean bho an Tulaich, is i cur grainean salainn anns a mheis air son na bha air thoiseach.

" O Dhe ! is cruaidh an t-slighe da rireabh. Agus tha mi n' as oige na thusa dha no tri rùsgaidhean."

" Bi tosd Aoibhrig chridhe : bha d' aimsirean cridheil agad fhein, agus is e sin urrad is a tha còir aig a' chuid is mo againn a bhi ag iarraidh."

" Aimsirean cridheil ! aimsirean cridheil !" arsa Aoibhrig, is croit oirre 'measg an aodaich leapa, is i am breislich.

Dh' eirich toit na mòna na chuairteagan bho an urlar am measg nan cabar agus troimh an toll air mullach an tighe : ruith uan seachad air an dorus a meaghalaich air son a mhathar, agus chualas ceileireadh uiseig gu h-ard os cionn an fheoir far an robh nead, gus an do theirig e an caoin fhonn. Chuir am fuaim dragh air a' mhnaoi a bha caochladh agus dh' iarr i air a cairdean an dorus a dhunadh. An tràth-sa agus a rithist chuireadh Maisi lamh-anart bog ri bilean agus thiormaicheadh i fallus a' bhàis bho h-aodann. Bha bean an tighe saoithreachail am measg chisteachan, is phreasaichean, a' sealltuinn air son lion-aodach leapa, aodach-mairbh agus curraicean bàis.

" Nach bochd eudail," arsa ise, " nach d' thug thu leat, aodach-mairbh agus curraicean bàis a Muile."

" An ann neo-thoileach a tha thu d' aodach fhein a chuir orm ?" arsa Aoibhrig is i tilleadh o breislich. " Cha 'n ann ; is math tha fhios agad a bhan-charaid. Ach tha mi cinnteach gu bheil iad agad, agus is bochd gu am biodh tu air do chòmhdach ann an aodach a shniomh te eile.

" Tha iad an sud gun teagamh ; glan, deiseil. Agus tha barrachd is iad fhein ann. An t-aodach lìn bu choir dhomh thoirt gu dachaidh m' fhir tighe."

" Thu fhein is d' fhear tighe ! An ann an Dubhairt, eudail, am measg do mhuinntir fhein, no an ann do Innis-fail a tha thu ag iarraidh gu an toireamaid thu ?"

Thug Aoibhrig air casadaich gus an robh an cobhar dearg air a bilean. " Tha Dubhairt dùchasach agus tha Innis-faill naomha, ach b' fhearr leamsa Kilmalu. Tha iad ag innse dhomh gu bheil e na chladh ceutach, ach cha do thachair dhomh fhaicinn riamh."

" Tha e math gu leor, cha an aichidh mi sin, agus cha bhiodh e cho fada gus do ghiulan. Tha aite aig ar muinntir am measg Clann a Bhiocair, an taobh shios de an Mhinistear."

Smeid an te bha anns an leabaidh air son balgam uisge, agus thug iad gu luath e gu bilean.

" Am b' urrainn duibh mo chur dluth do Chlann Neachdain "? dh' fhaighnich i le guth a bha sior fhannachadh. " Is e Mac Neachdain a bha anns an fhear a dh' ainmich mi."

" Seadh, seadh," thuirt bean an tighe, " bha iad riamh suairce am measg na cloinn-nighean." " Suairce bha e," arsa an te bha measg nam plaideachan. " Tha mi 'ga fhaicinn, ar leam, a nis. Am fear a b' fhearr a chunnaic mi riamh. Is ann aig banais ——" Bha uchd na mna air a chlaoidh leis a chasad agus chaidh an cobhar na spùt thairis air na plaideachan.

Bha Maisi a' blathachadh leine-bhàis aig an teine mhona, 'ga tionndadh na lamhan, a leigeil na tiormachd a steach anns gach fàitheam is cùil. Bha bhean a bha caochladh a faicinn an ullachaidh, agus a tarruing a h-analach gu grad dh' fhaighnich i de b' aobhar a leithid a churam air son leine bhàis.

" Cha bu toil leat i bhi ort aitidh, fuar," arsa Maisi, is i cur na cuise thar teagamh. " Is e mo bheachd gu am bi i fada anns na muilicheanan, a bhean, tha gairdeanan fada aig bean an tighe."

" Is ann aig banais an Gleann Urchaidh," arsa Aoibhrig, is i am breislich, is na cluasagan' a sleamhnachadh sios air a culthaobh. " Fhaic e thallud, gille caol direach. "A Raonaill, O Raonaill, mo laoch ! B' e sud an dannsair ! gun a leithid am Muile. Seadh dìreach."

Chualas cois-cheum air an rathad, agus ruith te dhe na peathraichean a mach oir bha amharus aice co bhiodh ann. Bha iad air fios a chur gu baile le Sola gu Mac Neachdain an saor, e thighinn leis a' bhord righidh, is iad dhe an bheachd nach maireadh Aoibhrig bhochd thar uair no dha.

Is e ceuman Mhic Neachdain a bha ann, agus bha e an sin leis a' bhord righidh fo achlais ; deadh sgonn de chraobh learaig, is e mìn le suathadh an aodaich mairbh, agus lag beag caithte' aig a' cheann. Duine reamhar, is ceum ann ; bog, sultmhor mu an pheirceall, agus le bilean tiugh ; ach a theagamh gu an robh e 'na ghille deas na latha, agus bha càileiginn de chridhealas an oisinn a shula nach fhaicear uair sam bith an neach a rugadh leis an aigne mhi-shuaimhneach. Bha e crònan luinneig dha fhein is e direadh a bhruthaich—luinneag a Baideanach a bhios aca anns na cearna so air oidhchean geamhraidh, a' suidhe agus a' seanachas, mu an ghealbhan. 'Nuair a ghabh e thurus cha robh beachd 'sam bith aige ach gu am b' e ban-choigreach anns a ghleann a bha e dol a righeadh.

Thug a piuthar e timchioll gu oisinn an tighe agus a steach air dorus na bathaiche, agus dh' iarr i air feitheamh. " Cha bhi e fada nis " thubhairt i.

" Is maireann i fhathast mata," arsa an saor. " 'Nam b' fhios domh bha mi air feitheamh air son drama fir-diolaidh an tuarasdail aig na Tri Drochaidean. Tha na mnathan daonnan mairnealach aig am caochlaidh. Cuiridh iad dàil ann gus a cheann mu dheireadh an uair a bhiodh fear toilichte an rathad a ghabhail. Co i am boirionnach bochd?" " Tha ban-charaid do Anna," arsa piuthar, is i cur botal air a bheulthaobh is a toirt am mach bonnach arain is caise. Shuidh e sios air stol rùsgaidh, is aghaidh ri dorus fosgailte eadar a' bhathaich anns an robh e agus an citsin far an robh Aoibhrig aig uchd bais. Bha am bord righidh am muigh 'na sheasamh an taic a' bhalla.

" Daonnan cho ciuin coibhneil " bha an te bha anns an leabaidh ag radh anns an dùsal dheireannach. " Thug e pog dhomh air mac samhuilt an latha so. Agus na ditheanan gorma bho Aora."

Bha an saor anns a bhàthaich a' sealltuinn air na bha anns an t-searraig, is gun aire air a bhiadh. Is e stuth math teth a bhios iad a' grùdaireachd air taobh Loch-Odha, brigh fior chridhe nan achaidhean eorna, le blas an domblais agus na mona; bhlàthaich e leis gach lan cuaich agus thoisich e ri crònan oran Neill Bhain:—

" 'S mi 'n ceannard mór ach tha mi còir
(Ho! ho! agus ho-e-ro!)
'S iad na bodhair 's na doill air am bheil mi 'n tòir
A mhuinntir tha sgith 's ag iarraidh fois
Ag iomain na creiche air thoiseach nan dròbh
Iadsan tha airtneulach gun treoir
Troimh na glinn, troimh na glinn arsa 'n ceannard mor."

An taobh shuas an tighe bha bean an tighe ag urnuigh air son na te bha siubhal, urnuigh bu chubhaidh dhi-se ghahail dhi fhein fhad 'sa bha an anail aice air a shon, ach bha Aoibhrig a meurachadh a sean sgeul gaoil. Bha i sior fhalbh agus an uair a chuir na peathraichean an lamhan ri casan mhothaich iad gu an robh iad cho fuar ris na clachan. Bha gairdeanan Maisidh mu an cuairt oirre, agus ar leatha gu am b'e so an greim bais, oir chuir i air a h-ais i.

" Cha 'n 'eil mi idir, idir, cho sean. Tha Siona mo bhan choimhearsnach an Dubhart fada tharis air a cheithir fichead—is tha i fhathast aig a' chuibhill—cha 'n 'eil mise cho sean—a Dhe nan gras—cho sean—agus na ditheinean ——"

Chaidh glas chrith thairis air a h-aodann; luaisg agus thuit a brollach; stad a guth le glug anns a' mhuineal.

Ghluais na mnathan air feadh a chitsin. Ghluais na peathraichean am bord gu meadhoin an urlair agus sgaoil iad brat lin air, chuir bean an tighe na cluasagan an dara taobh agus leig i ceann Aoibhrig sios air an leabaidh. Chuir Maisidh a lamh air an tràthadair agus chuir i stad air.

" Fosgail an dorus, fosgail an dorus!" ghlaodh bean an tighe, a' tionndadh mu an cuairt an cabhaig is i faicinn an doruis fhathast duinte.

Chuir te dhe na peathraichean a meur fo an chrann-doruis agus rinn i mar a dh' aithneadh, gu spiorad na h-aoin a chaochail a leigeil a mach. Bha an saor a muigh a gabhail an fhàilidh, gu iomairt na dibhe laidir a leigeil as a cheann.

Thuig e de bu sgiolt de fhosgladh an doruis; thog e bhord agus chaidh e steach leis fo achlais. Thainig aiteal de chùbhraidheachd an earraich a steach as a dheigh agus sheas e le bhoineid 'na laimh.

"Nach e so a chrioch mata?" thuirt e gu socair is e smàladh an teine bha am meadhoin an urlair le stampadh air. Cha bu luaithe thuirt e sin na dh' eirich Aoibhrig gu grad anns an leabaidh agus leig na mnathan éigh asda. Dh' fhosgail i suilean agus sheall i air an duine, le aodann reamhar, a dhruim cruinn, aodach air dhroch dheanamh, agus am bord righidh fo achlais, agus an sin thuit i air a h-ais air a' leabaidh is a h-aodann a' ragachadh. "Sin agaibh am bord," arsa an saor is buill ghlasneulach a' tighinn air aodann is a shuilean a' sgeannadh. "Theid mi mach tacan agus seallaidh mi mu an cuairt. B' aithne dhomh boirionnach aon uair a bha uamhasach coltach riut agus is ann a Muile thainig i."

# II.—MURCHADH DUBH.

Bha bean Mhurchaidh trom, agus b' ann nuair a bha na cnothan beaga donna a' bragadaich ann an coille Stronbhuidhe. Tha Stronbhuidhe 'ga sgaoileadh fhéin a mach gu h-uaine ris a' ghrein bho leathad a' Chladaich. Tha e, 'na aimsir, lan de cheileireadh is de sgiathalaich eun, agus tha fàileadh fuinn mheith dheth ghaothan. Bha Clann Diarmaid teoma nuair a shlad iad e, oir ma tha Gleann-Shiora math, is fearr Stronbhuidhe, oir ged a tha cuairtean na h-Aora a' dol an luib lios an Diuca Ruaidh, bheireadh Loch Odha tlachd do bhirlnn Righ. Tha Fraoch Eilein, Innis Choineil agus Innis Chonain suidhichte 'nan dorlach air a luib mar gu am biodh seudan air bràiste, tha Innis-Fhaill nam Manach a' toirt fiamh na naomhachd dha agus tha Cruachan Beann, aig am bheil tighearnas air Lathurna, a' cumail fuachd na gaoithe tuath bho an chladach. Faodaidh iad a bhi bruidhinn mu Ghleann Aora ach is e Stronbhuidhe thig ro dhluth do an chridhe.

Air a shon sin bha e aig an am na aite bochd gu leor air son mna anns an staid ud, oir bha chuid eile dhe an chinneadh—garg luchd iomairt lann—air an dumhlachadh shios aig Innis-Druidhnich, agus cha robh bean-ghluine no bord-ridhidh ri am faotainn na bu ghiorra na astar latha sios Gleann-Aora gu ballachan Ionar Aora. Na am faigheadh neach bas air taobh a' Chladaich an tràth ud—agus is e aimsir bàis a bha ann, oir bha madaidh Athall daonnan ris a' chreich—cha robh ann ach tiodhlacadh gun ghrinneas, gun chorranaich, gun bhrat-mairbh; nan tigeadh naoidhean cha bhiodh ga fheitheamh ach uisge fuar agus saoghal fuar, ciod air bith mar a bhiodh na cridheachan. Ach fad sheachd bliadhna cha d' thainig leanabh gu Murchadh Dubh.

Tha iad ag radh, a reir an t-sean-fhacail Ghaidhlig, nach do rug galla a ghoideadh riamh cuain ghlan, agus nach d' thug bean air an robh an cianalas riamh diunlaoch a dh' ronnsuidh an t-saoghail. Cha d' thug Murchadh suim da sin an uair a chaidh e ann an aimsir sithe a shuirighe gu Croit-mheala a bha 'na goirtean dearg air iomall na Creige Duibhe. Thug e Sile dhachaidh do an ionad neo-chridheil ud anns an t-Stronbhuidhe, agus dh' fhuin i na bonnaich dha, agus threabh i am fearann, ach riamh cha do threig a cridhe aiteal na mara aig Taobh Loch Finn. Anns a' mhaduinn rachadh i do an bheinn a ghabhail seallaidh troimh an ghleann dhoilleir, agus dheanadh i iomlaid ris an fheannaig bu ghrainnde bha air iteig, air son iasad latha dheth sgiathan. Is iomadh uair a choisicheadh i gu sunndach a h-uile ceum de an rathad gu aite-comhnuidh a muinntir, ach gu an robh Murchadh Dubh de Chlann Artair, agus cha robh na h-Artaraich fhathast air tighinn fo bhratach Dhiarmaid, agus bha sgeinean fuilteach a' cumail garadh-criche eadar an da bhreacan.

Chaidh seachd bliadhna agus seachd laithean seachad, agus air do Mhurchadh tighinn a stigh feasgar àraidh an deigh latha cruaidh air lorg an fheidh, fhuair e

Sile ag oibreachadh air na trusgain bheaga neònach. Thug e suil gheur, lan ceasnachaidh, oirre agus dh' fhas i geal gu na bilean.

"An ann mar so?" arsa esan.

"Is ann direach mar so," fhreagair i is i bristeadh snathainn le fiaclan agus a cromadh gus an d' fhag lasair na mona a muineal cho dearg ris an fhion.

"'Dhe nach mise am balach treun!" arsa esan, agus air falbh gu an do ghabh e a h-uile ceum gu Port-an-t-Searraich agus is esan a bha foghainteach leis an leann am measg nan gillean tapaidh a bha an sin.

Ruag na seachdninean a cheile, mar gu am biodh caoirich a' tighinn a mach a fang, agus dh' fhas Sile tinn le imcheist cridhe. Thig am gu mnaoi an uair a tha facal bho bhan-charaid na 's milse na ceol clarsaich; ach cha robh an Innis Druidhnich ach caileagan gòrach agus fir gharg a' chlaidheimh. Mar sin dh' fhan Murchadh aig an tigh bho na h-earbaibh mar a dhluthaich an aimsir. Bu truagh an sealladh Murchadh fhaicinn a' deanamh obair throm an tighe agus a' toirt a stigh na mòna.

Bha Sile 'bruadar mu Thaobh-Loch-Finn, aig an cual i anns an earrach tartar nan stuadh air dhi dol dachaidh gu banais an tigh Cholla Fhada gu an d' fhuair i cuireadh. Bha braithrean aig Colla Fada so, agus chuir fear dhiubh briathran faoin 'na cluaisibh mu am faca i Murchadh riamh, is gun innte ach caileag, gun a bhi ochd bliadhna deug gu Bealltuinn, is i cho caol ri slat sheilich. Bha iad ag radh nach robh ann—cha ruigear a leas sin ainmeachadh—agus gur an aige bha an doigh le na boireannaich. Air m' fhacal is neo-chumanta an ealdhain e! Cha 'n e tuar, no dannsa, no cridhe math, no geur-labhairt, ach caomh bhlaths anns an t-sùil, agus, a theagamh, ceathramh orain os barr. Ciod air bith a bha ann, bhuair e Sile, ged a bha Murchadh a céile posda na fhior dhuine, agus onorach os ceann sin.

Tha am facal a' dol, "Cnuic is sluic is Alpainich, ach cuin a thainig Artaraich" ach bha Artaraich aois na 's leor air son taibhsear a bhi aca, agus chitheadh Murchadh Dubh rudan.

Tha e car neonach a radh mu dhuine, aig am bheil a lan chéil, gu am biodh e na thaibhsear, is gu am faiceadh e seallaidhean; oir a reir gach gnaiths bhiodh taibhsear na shean laoch aig nach biodh a bheag de fheum air claidhnean no luirg chath. Ach thàinig Murchadh lan slait gearr air a bhith na thaibhsear iomlan agus is ann ainmic a chunnaic e dad. B'e an seachdamh mac mathar a chaochail le larach na croise air a malaidh, agus bha ise cairdeach de Bhean Ghleann Urchaidh. Agus, mar a chaidh na laithean seachad, chrùb rudeigin thairis air, a chuir ceo 'na shuilean an uair a shealladh e air Sile; ach arsa esan ris fhéin, "Cha 'n fhior thaibhsear mi, agus bheir mi mo mhionnan air na clachaibh dubha nach e aodach idir a tha mi faicinn. Dh' fhaodadh fear leis a' lan bhuaidh a radh gur e aodach mairbh a tha ann shuas air a h-uchd, ach ——"

"A Shile a bhean an i a bhean-ghluine a Inneraora a bhios ann"?

Leum solus gu shuilean na mna oir b'e so an ceart ni a bha na h-inntinn fhéin. "'Nan gabhadh e bhith," arsa ise gu socair; "ach cha 'n 'eil e soirbh a faotainn oir tha d' ainm dubh air taobh Aora."

" Dubh no geal, seasaidh Murchadh na bhrogan fhéin. Bha e aig geata Inneraora an uair is beag a shaoil Calum laidir, am fear faire." " Mata is ann gu luath—am maireach—ach ——" Fhuair beul an latha Sile na bu mhiosa, agus Murchadh air an rathad gu Inneraora. Choisich e le ceumaibh luath mar a rinn Colla mor anns an sgeulaichd no an duine leis na brogan sìthe. Bha neul thairis air Tulach agus bha gaoth fhliuch a feadaireachd air Ceann-a-Chreagain. Bha an sgiath a sior bhualadh air a dhruim le luathas a cheuma oir bha suilean sheabhag air a bhealach bho dhaingnichean iomallach Chailein Mhoir. Bha e an deigh dol cho fada ri Allt Sheileachain an uair a thainig fear a Chlann Diarmaid a nuas air bho an raineach le mionnan na bheul. Duine mor dhe an chinneadh, uchd ard agus deante, oir cha an fhaodar aicheadh gu an d' thàinig siol an tuirc de phor flathail.

" Ho, ho, a bhalaich," thuirt e ris gu dana, " is ann a' dol an cunnart a tha thu an diugh."

Chaidh lamhan Mhurchaidh gu dha thaobh far am bu choir do lamhan fir acfhuinnich a bhith; ach bha cuimhn' aig' air Sile. Bha e 'ga faicinn anns a bhothan an Stronbhuidhe na suidhe air an stol bheag ri taobh an torr mhona, agus bha e cinnteach gu an robh i a' meoireachadh Run na mnatha glice air am bheil feum gu tric aig mathraichean Clann Dhiarmaid. Bha an t-astar fada agus gun teagamh is fada an glaodh gu Loch Odha; ach cha dean eadhon leth taibhsear na miltean agus an aimsir aireamh.

Labhair e gu fòil. " Tha mi dol a dh' Inneraora a dh' iarraidh na bean-ghluine. Is e nighean dheth do chinneadh a tha 'nam mhnaoi, agus cha ghabh i ach an te a thug i fhéin do an t-saoghal."

" An e beatha no bas?" dh' fhaighnich an Diarmad, is lamh bhreac-bhallach aige ga cumail air ceann-bheairt a' chlaidheimh. Chuir e cheist gu garg oir cha taitinn e ri neach 'sam bith cothrom comhraig a chall.

" Is beatha tha ann a laochain. Cha an ann gus cuirp a chur anns an aodach mhairbh, ach gus naoidheanan a nighe tha i air a h-iarraidh."

Air ais chaidh an lann le fuaim ri umha na truaill (oir bu duine uasal a ghiulain e) agus chaochail gnuis an fhir.

" Rach seachad," thuirt e. " Cha sheasainnse an rathad beatha naoidhin. 'Nam bu leintean cuirp an aite bhrat-spéilidh a bhiodh ann, bhiodh againn ris a chath a chur, oir cha 'n 'eil corp ann a moran cabhaig. Ach air m' fhacal bu mhath a thigeadh cuairt de an t-sean chluich rium."

" Cha b' fhearr na thigeadh e ri Murchadh 'ille ruaidh!"

" Murchadh! Biodh e mar sin fhéin, ach bheir Murchadh dhomh a bhiodag air son cis geata, air neo their iad shios an rathad gu an do dh' fhuirich Calum, fear cho math ris fhéin, as an rathad."

Chaidh a bhiodag na deannaibh gus an do thuit i anns an fheur aig casaibh Chalum, agus chaidh Murchadh na leum sios an gleann. Is ann a bha e—do Chlann Diarmaid—mar gu am biodh e ag euladh air son fhiadh. An sud agus an so bha eiginn da dol do an abhainn no am measg nan slat calltuinn, no crùbadh air a bhroinn am measg na roid. Bho Chill-Mun gu Uchdan—Bharra-calltuinn bha na

fir ruadha dol seachad, no a' cluich leis a' chloich-neirt no leis a' chabar, no seall-tuinn air na mnathaibh ag obair anns na h-achaidhean. " Gu an robh guin nan taobh," thuirt e ris fhéin is an cuthach air mu dheireadh an uair a chunnaic Diarmad geur-shuileach eile cearb dhe bhreacan agus fheusag dhubh am measg a' chonuis. Cha robh ann ach oganach le biodaig, ach chruinnicheadh e leth-cheud fear le mheoir a chromadh.

" Seas," ghlaodh an Diarmad, a' spionadh a mach na biodaig. " Ciod e tha thu ag iarraidh cho fada an taobh so " ?

Ged a bha Murchadh air bhoile mar a bha e, smaointich e air Sile na creutair gun chli is i 'na fallus le pian laighe-siubhladh, is a suilean a' geur amharc air an dorus. Chunnaic e i cho dluth, cho taisbeanach, cho brònach! Ar leis gu am faodadh e buntainn ri guallain agus cagar a chur na cluais.

" Is mise Murchadh Dubh," thuirt e ris a ghille. " Tha mi deanamh air son Inneraora a dh' iarraidh bean ghluine air son na mnatha, te dheth bhur muinntir fhéin."

" An e bas no beatha tha ann?"

" Beatha."

" Is boidheach an sgiath a tha agad : dheanadh i an gnothuch air son càin."

Fhuair an gille i agus ghabh Murchadh a rathad. Fhuair e bhean ghlùine agus chuir i lite is baine goirt air a bheulthaobh. Ach cha ghabhadh e biadh no deoch, is air ais troimh Chlann Diarmaid ghabh iad gun cheisd fhaighneachd dhiubh (oir bha ceaird a' bhoireannaich cho math ri coimhideachd Cinn-cinnidh) gus an d' thàinig iad gu Tom-nan-dearc. Thàinig a mach orra an sin gille ruadh deas.

" Cum ort " dh' eigh e mar gu am b' ann ri coin. Ciod e is ainm dhuit 'ille dhuibh?

Mhionnaich Murchadh 'na fheusaig.

Is e m' ainm-sa duine onorach, ach cha 'n 'eil uine agam gus a dhearbhadh."

" Mata is mor am beud. Ach o'n tha cailleach comhlath riut, faodaidh tu do rathad a ghabhail. Tha daonnan cuid agaibh air a' bhord righidh. Cha 'n 'eil cridhe agaibh agus tha sibh a' caochladh roimh oiteig gaoithe,

" Thoir dhomh dheth d' chlaidheamh, ille!"

" A bheoil chaim!" dh' eigh Murchadh " thug do chinneadh gionach tuilleadh is a chòir bhuam an diugh mar tha gun mi dhealachadh ris an lann is loinneile air an do bhuail gobha Aora riamh buille air innein. Thug mi e bho fhear de bhur gealtairean aig Carnus, agus ma theid e air ais cha an ann le mo thoil-sa."

" Mata biodh e aig an fhear is fhearr," arsa am fear ruadh, agus air m' fhacal b' e sin an gille deas!

Thug iad dhiubh an cotaichean agus le cion sgiathaibh-dion shuain siad iad mu an gairdeanan is iad le cheile ciuin, faicilleach. Bha an Diarmad deas le lann a mach air thoiseach, agus chuir Murchadh a rinn ris. Tamull beag sheas an dithis fhear gu farsuing, an easgaidean cruaidh, tairngte, feithean an amhuichean mar iallan, agus an sin thoisich iad air a cheile le gleadhar stailinn.

## *Murchadh Dubh.*

Bha bhean ghluine 'na suidhe air cloich is a h-earasaid air a tarruing gu teann mu ciabhan liath, a' feitheamh le suilean domhain na ceann, gun dad a dh' ioghnadh. Bha mic aice 'thuit ann an comhstri air feill Chill-Mhicheil no anns a' chreich chian an Ceanntaile; agus a ceile posda—a bha 'n a chomhalta do cheann-cinnidh—fhuair esan bàs ann an cogaidhean cein, far nach b' e an duais seiche is adharc, ach an t-or cruinn.

Bha smùr bog, ceothar uisge a' lionadh a bhealaich eadar na beanntaibh, ged a bha mullaichean mar umha air Sithean an t-Sluaigh agus Dunchuaich, bho an ghrein a bha dol fodha air chul bheann Shalachairidh. Chaill an roid agus am feur an lainnir, agus dh' fhas iad glas, trom 'nam fiamh; thug beinn Lochnamban, far am bheil coig uillt ag eirigh, an ceo a nuas gu brollach mar gu 'm breugadh i leannan. Bha e fliuch, fliuch ach cha do lub boinne gas luachrach, ni mo leag e duilleag craoibh. Bha an talamh sleamhuinn fo an chois, mar a tha e anns a' chro aig am an tumaidh, ach thainig na fir suas thuige mar gu am biodh iad air gainneamh thioram, agus cha do rinn am brogan mearachd air an fhonn.

Thug an Diarmad a cheud ionnsuidh air aghaidh, oir bha an cothrom aige air an fhear eile ann a bhi na b' oige, agus cha 'n cil an òige ach gun smior an uair a tha i mall no tais. Bha Murchadh a' feitheamh le suilibh nach do chaog, le cheann-bheairt gu math ard agus e air a chorra-biod. " Splank, sp-ll-ank, sp-ll-ank—siod e!" arsa na lannan, agus air son tamuill is e claidheamh an Diarmaid bu mho a rinn de an cheol, ach cha d' fhuair e fhathast an taobh a stigh de dhion an fhir dhuibh. An sin thog Murchadh an sgeul le snag dhe fhiaclan, a sior bhualadh an fhir ruaidh gus an robh a lamhan a plosgadh anns a cheann-bheairt mar gu 'm biodh poca dhealgan. Tharruing an smùr gu bhi na bu tiuighe agus an sin thainig e gu fior shileadh, dh' fhas na brogan coltach ri builg bhoga mu an casaibh, chaidh sgaoth fheannag dhachaidh le toirm gu craobhan an Tulaich agus bha abhainn Aora a' sloisreadh mar gu am biodh mucan ann an amar barain.

" Cabhag a laocha " arsa chailleach is i crubadh air a chloich fliuich: " Cabhag eudail "; " tha sibh gle fhada mu dheighinn."

Thionndaidh an Diarmaid faobhar an fhir eile da uair bho an ghairdean mhuilichinneach agus chaith Murchadh roinn dheth anail ri molachadh. An sin thug e bhuille a b' fhiach lethcheud bo ('s math a b' aithne dhaibh uile i an taobh shios a' chlachain) agus leum larach dearg gu aghaidh an Diarmaid, Chaidh uile smior a chridhe a neartachadh a ghairdein trom is i fannachadh, agus dhoirt e a bhuilean air Murchadh gus an d' fhairich Murchadh e mar fhras shleaghan. Fhuair e aon bhuille air a bhoineid agus le cion an t-soithich lite an Inner-Aora chaidh an t-fhàileadh bu choir cobhair leis, a stigh agus thionndaidh e ghoile. Chràidh am fallus teth saillte 'shuilean, lion a chluasan le trom bhuaireas, thuit e ann a' fann aisling mu chath fad as air cladach seunta, na tonnan a' luasgadh, agus neach eile cath, gun churam air, ach e cumail dion leis an lann a b' fhearr a thug gobha Aora riamh a cagailt. Ghabh an Diarmad ceum grad air ais agus ghrad shiab lann gus buille amas air na gluinean a bha criothnachadh.

## *Murchadh Dubh.*

Bhuail gal leinibh air cluais Mhurchaidh am measg gach breislich, agus chum e 'na lan dhuisg e. Tharruing e gu luath air a h-ais a chas a bha sinte mach, agus chaidh claidheamh an fhir ruaidh mu an cuairt le srann anns a' ghaoith. "Dh' fhairtlich ort," arsa Murchadh is e toirt beum dha anns a' loch-bhlein. "Foghnaidh sir a dhuine: na biodh an corr ann," arsa bhean ghlùine gu h-aith-ghearr.

"Tha e cho math dhomh crioch a chur air; is ann crubach a bhios e fad a laithean co dhiubh, agus is beag feum a tha an duine bacach am measg cinnidh slan." "Bacach no chaochladh leig leis: tha mhathair is mi fhéin anns na h-iar oghachan."

Dh' amharc Murchadh uine ghearr air an torr fhuilteach a bha mu choinneamh, ach ghuidh a bhean a rithist air le meoirean cnaimh-chruaidh air caol a dhuirn; agus thilg e smugaid air a' bhreacan uaine agus dh' fhalbh e. Dh' eirich smuid dheth agus dh' fhan e uime le boladh feola claoidhte, bha an ceo glas dubh aig Carnus. An trath thainig iad le cheile mu choinneamh Loch Odha, far am faic neach an t-eilean naomh feadh an latha, bha an oidhche trom, fuar; ach chrom a bhean aig a' chrois le "Mhoire Mhathair," agus an duine mar an ceudna is e tarruing caob deth fhuil reoite as a chluais. Chrom iad sios am bruthach agus rainig iad an tigh mu dheireadh thall.

Tamull beag bha corrag Mhurchaidh air a' chrann-doruis, agus an uair a chuala e fuaim chuir e stigh an dorus.

Mór thimchioll an taighe bha an toit an crochadh coltach ri ceo air na beanntaibh. Bha gaoth is uisge ri cruaidh chath air braighe Chladaich, agus an uair nach b' e ghaoth a bha tighinn dana troimh tholl na toite, b' e an t-uisge a tighinn air fhiaradh mar ghriogagan, is a srannraich air na h-eibhlibh mar gu am biodh sgadan a' roisteadh. Bha a' bhean 'na laighe fann air a leabaidh, a suilean liomhte leis a ghloin-amhairc troimh am faicear na seallaidhean a tha mór, agus a meoirean a' gluasad le cleasachd graidh thairis air aodann agus brollach leinibh air ur-bhreith. Bha crùisgean, as an robh trom bholadh, a sradagaich air ceann sringe, crochte bho sparr.

"O a bhean ghluine, a bhean ghluine, is ann anmoch a tha sinn," arsa Murchadh Dubh.

"Anmoch gu leor mar a tha thu ag radh dhuine chòir. Nan robh thu air sean chlaidheamh a thoirt an iomlaid air son fichead mionaid air Tom nan dearc, bha mi an so roimh an chunnart." An sin chuir a bhean-ghluine na sheasamh e ri taobh fliuch, gaothar an tighe, agus chaidh i mu 'n cuairt, is cha b' ann le lamhan diamhain. Sheas an duine, agus oir ghiobagach an fheilidh a 'sgriobadh a ghluinean, agus an t-uisge sloisreadh 'na bhrogan, an taic an doruis chléithe, agus shuath e an fhuil o mhala. Thàinig gaoth fhuar le gloc a nuas Gleann-Urchaidh, agus bha na tanaisg os cionn Innis-fhail. Thàinig na h-oiteagan 'nan cuairteagan, a' lubadh nan caoran mar an raineach, a' feadaireachd anns an roid, a reubadh an tubhaidh agus sin uile gus ran leinibh a mhuchadh. Dhumhlaich an dorchadas mór thimchioll mar gu 'm biodh balla, agus luaisg e gu h-ard mar bhreacan—bha Stronbhuidhe mar

ann am paillinin air a dhunadh a mach bho an t-saoghal mhor. Thug Murchadh oidhirp air guth a chluinntinn, ach bha chuid a b' fhearr aig a' ghaoith. Chaidh e timchioll ceann an tighe, agus e 'na bheachd eisdeachd aig an uinneig, ach dhuin am bord a bha air an taobh a stigh, e fhéin agus a ghaoth a mach. Bha fàslach coimheach a' bhròin 'na chridhe.

Anns an tigh bha bhean-ghluine a' dol mu an cuairt mar gu am biodh ban-bhuidseach le sroin chruim is i leth dhall. Bha gleadhraich shoithichean an sin agus fuaim uisge, caoineadh an leinibh agus gearain a mhathar. Cha ghnothuch fir an corr. Eolach is mar a bha i cha d' thug i fainear gu an robh a bhean a' sioladh as.

"Bi deagh bhiadh agad anns a mhaduinn," thuirt i gu h-aoidheil bho thaobh a' ghealbhain. Ghearain Sile na bu mho na rinn i roimhe. "Sin far am bheil an gille, a ghraidh ghil! Agus a cheann mar gu 'm biodh an copar! Agus a chraicionn mar gu am biodh druim bric; a laoigh mo chridhe!"

Shin Sile mach gairdeanan bana is i sireadh "Thoir dhomh e bhean, thoir dhomh e."

"Bi samhach is gabh fois eudail," arsa bhean-ghluine.

Gidheadh chuir i an leanabh an gairdeanan a mhathar. An uair a fhuair Sile e air a brollach thug i air ochanaich gus an do chrith an leaba.

"Nach b' e an gaisgeach e eudail? arsa a bhean-ghluine." "Is furasda fhaicinn gu am buin e do Chlann Diarmaid air an dara taobh, ged a tha d' fhalt-sa cho dubh ris an airneig. Seall air a shnuadh!"

Bha oillt an aodann na mnatha. "Thig dluth, thig dluth gus an innis mi dhuit," thuirt i agus a gruag fhada, aitidh, sios air a guallibh bane geal.

Chrom a bhean-ghluine a ceann agus dh' eisd i le ioghnadh.

"Mise an diugh! Nach mise bha dall nach d' aithnich sin? Ciod e ainm a ghraidh ghil? Cha 'n fhaigh creutair a mach bhuam-s' e, eadhon Murchadh." Thilg Sile an deo mu dheireadh le ainm an duine; lag chriothnaich agus thac i, le fuaim a chuala a chailleach tuilleadh is tric gu bhith am mearachd dha thaobh.

Sheall i air an leabaidh tamull beag is gun chobhair a nis ann, is dh' fheuch i casan na mna. Bha iad cho fuar ri cloich.

Thàinig glaodh gu Murchadh is a chluas ris a chleith, agus bhuail e roimhe an dorus le ghuallain gun fhaicill air crann.

"Nach bu mhise an òinseach dhall?" thuirt a chailleach. Tha do bhean an sud air siubhal, saor gu leor air pris slaite stàilinn."

Sheas iad agus sheall iad comhlath air an leabaidh, an leanabh a' caoineadh gun aire.

"Bha fios agam" thuirt an duine ag osnaich; "co dhiubh is leth no lan thaibhsear mi, chunnaic mi an t-aodach mairbh air a muineal." Bha glasadh an latha a' seoladh a stigh bho an Chladach. Shin na craobhan giuthais am meoirean suas ris an latha, agus bha Murchadh a' càradh mias salainn air uchd a bha cho fuar is cho geal ris an t-sneachda.

" Tha thu ga bhiathadh leis an aodach chearr," arsa esan, is e faicinn na caillich a toirt air an leanabh a bhi deoghal breid de bhreacan Dhiarmaid air a thumadh am baine nan gobhar.

Dh' fhas am balach mar chraobh ann am bruadar, por, og-mheangan agus lan chraobh ann an aon tionndadh air leabaidh. Chriothnaich an sean bhothan cléithe aig Sronbhuidhe le lasgan a ghàire, agus chrùb am fraoch og na bu dluithe do an dorus. Lion am Bàs Cladh Innis-fhàil le sluagh a bha air an deagh bheathachadh agus an comhdach math ; ach am fear beag so, a bha dol am fiadh air na braigheachan, agus air a dhearmad, a' sughadh a' mhèig as na breidean, agus a buain nan caoran bho an phreas, thionail e smior is féithe mar gu am buineadh e do shliochd nan righ. Is e so doigh dhiamhair Dhe ! Bha obair fhuilteach gu leor a' dol air aghaidh, oir cha deachaidh aimsir àraidh seachad nach do dhoirt luchd a' bhrochain sios Gleann-strath le speal, claidheamh, agus sleagh, a' tilleadh leis a chrodh air thoiseach orra agus fuil is toit as an déidh. Ach cha do chuir fear-spùinnidh riamh a lamh air Murchadh Dubh, oir a nis bu taibhsear e gu dearbh agus tha sèan aig taibhsear, an aghaidh cuaille no stàilinn. Co dh' fhaodas innse mar a dh' fhas e 'na lan thaibhsear ? An uair a thiodhlaic e Sile mach anns an eilein, dh' fhas a chridhe trom, thuit gruaim air, agus chuir an lot a rinn claidheamh Dhiarmaid car na eanchainn, a mhill e air son obair an t-saoghail. Cha deachaidh e na bu mhò gu fiadhach nam beann, cha do ghiulain e claidheamh Gobhainn-Aora na bu mhò, daor is mar a choisinn se e. Anns an fhoghar bu leis-san imire na bochdainn, air sgàth a Ghibt, agus riamh cha do dhiult an coileach coille no am bradan a chulaidh bhuairidh.

Thug e do an bhalach innleachd a' chlaidhimh, na seachd beuman agus an gearradh deas ud a b' fhiach fichead ceann cruidh, agus cuideachd a bhuille-dhion ealamh, shèolta, agus cluich na coise agus na gluine is e dara leth fir-claidhimh.

Ach cha do leig e riamh le boine dearg tighinn air lann Ruairidh.

" Tum a chiad uair e am fuil an fhir anns am bheil an ceum agus an sin slan leat !" thuirt e, agus fadal air gu teachd an latha an uair a dhioladh an gille bàs a mhathar.

Bha muinntir an fhalbhain a' toirt naigheachd thuige mu an fhear anns an robh an ceum a thug e fhéin dha, an Diarmad a thug a bhargan air son a' chlaidhimh air Tom-nan-dearc, am bàs air Sìle. Thug e an claidheamh do an ghille agus lion se e le sean sgeulachdan nam bodach. Dheilbh e naigheachdan seòlta mu mhucan Inner-Aora, ge b' ann as an leasraidh a thàinig a mhathair fhéin, agus rinn e mach —ni a tha an teagamh—nach robh annta ach gealtairean gun chlìth.

" Mharbh iad di mhathair a Ruairidh ; ise aig an robh an da shùil mar airneig agus a muineal mar an sneachda. Mionnaich air an Iarunn Naomha gu am faigh am fear cuagach is aithne dhuinn a dhuais air a shon."

Mhionnach Ruairidh air an iarunn. Tha e soirbh sin a dheanamh fhad 'sa tha an fhuil laidir agus a bhiodag fhathast gun fheuchainn. Chaill e cadal na h-oidhche a' smaointinn air mortair a mhathar gu an do thaom e le fallus. Bha e air dol air a thòir fada mu an do choisinn e ceann-aodach duine le bhi togail

" clach-cuid-fir " ; ach thuirt Murchadh, " Bitheamaid cinnteach. Tha thu og fhathast, agus tha aon chleas basbaireachd agam fhathast is fhiach dhuit feitheamh air a son."

Mu dheireadh aig am àraidh mhothaich Murchadh gu an toireadh Ruairidh a dhulan dha fhein agus thubhairt e " Rachamaid a nis ris a' chùis so."

Thug e leis an gille, mar gu am b' ann air laimh, agus shiubhail iad gu luath suas is sios thar na beanntaibh agus troimh na gleanntaibh boga c'aite air bith am faodadh Diarmad a bhith, agus c'aite nach robh iadsan far an robh buillean a' dol? Cha robh an fheannag na bu chinntiche air lorg an aìr na bha iadsan. Thug Blar-Leine iad thairis air sia glinn agus sia beanntaibh ; chunnaic Comhal iad air an latha fhuair Clann Laomain làn am bronn ; thàinig buille air an dorus an oidhche thug na Stiubhartaich smior na duthcha leo as an Apuinn, agus a rinn iad ruathar air Inner-Aora, agus chaidh iad a mach gun aon fhacal, a feachd-imeachd leis a' chinneadh fhlathail sin.

Ach bha am fear crùbach a shir iad, sealbhach. Bhiodh e far am biodh luchd-spùinnidh cruinn, no aig margadh, duine ard deas mar a b' e an ceum tubaisteach a fhuair e an latha bochd ud air Tom-nan-dearc. Sheinn e orain mu bhord an leanna a bho cho binn ri ceileireadh eoin, agus thàinig a' naigheachd gu math siubhlach bho theangaidh. Bha Murchadh Dubh agus an gille tric gu leor air a shàilibh, ach bha e air falbh mar gu am biodh coinneal cuirp mu an robh iad na bu dluithe. Ged a bhiodh buidseachd aige cha bu urrainn nithean tachairt na bu iongantaiche.

Bha aon uair ceard a' dol mu an cuairt an t-saoghail le cuachaibh a' gliongail air a mhuin agus dòrlach ghad fo achlais, a dh' innis daibh gu an robh Diarmad crubach a' bosd air feill Chillmhicheil gu an cluicheadh e leis na bataichean an aghaidh muinntir na duthcha fad thri laithean. Shìn iad a mach sios do an Ath agus seachad ; ach cha d' thàinig ni as, oir cha d' fhuaras air an dara latha, neach a ghabhadh ris an tairgse comhraig, agus bha fear a' cheuma dhachaidh a rithist.

Dh' fhas Murchadh Dubh tinn de an ruaig agus sgìthich am balach mar an ceudna dheth. Air sgàth saobh-smuaint athar bha e call aimsirean matha—iomadh euchd glan am measg fhear Abhall agus luchd a' bhrochain a Gleannstrath ; agus an trath chaidh e sios gu Innis-druidhneach a dh' fhaicinn nan gillean a dol am mach le crios is breacan, bheireadh e òr gu bhi comhlath riutha.

Latha dheth na laithibh thubhairt Murchadh " Chunna mi aisling. Tha ar n-aimsir air teachd : is e tha dhìth oirnn a bhi aig oir na mara, agus is ann an deidh briseadh na fàire air an treas latha. Thig a mhic agus deanamaid air son Inneraora."

Tha Inneraora a nis 'na shineadh eadar na baigh, 'na shuain a latha agus a dh' oidhche, oir tha na sean aimsirean air di-chuimhn agus tha an fheanntag air Dunchuaich. Mu an robh breacan Mhic Cailein Mhoir air a sgaoileadh bho Chomhal gu Cruachan, bha e 'na aite beothail ; ard agus tioram air bruaich Slochd a' chùbair, agus bha eadhon na coin fein a beathachadh air sithionn nam boc leis cho pailt is a bha an aimsir ! Tha còir aig aon is aithne dhuinn air an aite so no air an aite

thallud nach ainmichear, agus dh' fhaodadh e cheann a chumail cho ard air Aora ri aon cheann cinnidh bho shoc an tuirc; ach mo thruaighe! mo thruaighe! tha leaba dhubh Mhic Artair fhéin gun fhonn gun sgéith. Is sgeulachd seanachaidh mar a fhuair Diarmad an sean aite. "Urrad dhe an fhearann is a chomhdaicheas seich aighe" bha e air a chur sios anns an sgriobhadh aimideach, agus bha de shèòltachd ann a' Mac Cailein na rinn greim air an àite. Ghearr e seich aighe bha fada anns an druim na h-iallan caol, agus shin se i mor thimchioll Stronbhuidhe. Tha latha gu tighinn air a shliochd air a shon sin.

Thairis gu Inneraora mata ghabh Murchadh, agus Ruairidh fo uidheam air son cath, a giulan leis an t-sean chlaidhimh geur. Cha b' ionnan an aimsir sin gu dol sios an gleann agus an latha ceòthar a chaidh Murchadh a dh' iarraidh na mnatha eolaich; oir thuirt gach Diarmad a choinnich e air an t-slighe:—"Is e taibhsear Loch Odha agus fhear-leanailt a tha ann," agus leig iad seachad iad gun smid, no a theagamh le failte. Chaidh iad gu taigh na mnatha eolaich, agus thug i dhaibh failte Ghaidheil le bonnaich agus gruitheam, marag dhubh agus leann. Ach cha d' fhaighnich i dhiubh an turus, oir is e sin gnaths neach gun oilean. Rinn i leapaichean boga cùbhraidh dhaibh de fheur geal ann an cuil shalaich dhorcha, agus an sin chaidil iad gu gairm choileach leis an sgìos mhilis a bha nan cnamhaibh.

Bu mhaduinn latha glas a bha ann le reothadh is sneachda. Bha bàgh Iain an leumadair shios bho an tigh na chadal agus ceò bog mar phlaide thairis air. Thàinig féidh chaola bho chul na coille a nuas 'nan trotan ri taobh a' chladaich, a gabhail fàileadh a' chuain agus ioghnadh orra c'ait an robh am biadh. Le fortan math agus deagh sgian dubh, dh' fhaodadh gille tapaidh marbhadh a dheanamh. Bha an làn fada mach bho Aird Rainich gus a Chroich, agus bha an toiseach ri fhaicinn an fheumain dhonn, an sin a ghainneamh lachdunn, agus aig oir na gainnimh bha eun ag ealadh. Sheas an sean duine agus am fear og aig ceann an tighe agus sheall iad air gach ni a bha ann.

Cha robh ach astar beag sios fo an chaisteal gu rudha Ard-Rainich, an uair a bhiodh an làn am mach, leis an tràigh a ghabhail. "Tha na tha dhith oirnn," arsa Murchadh gu fòil, "a' dol seachad thallud. Bi dithis dhaoine ann, ach leigidh tu leotha-san, ach is e an treas fear an t-aon is aithne dhuit. Ceapaidh tu e eadar a' phreas conuis agus an fhairge, agus cha bhi dol as aige mur a gabh e gu snàmh."

Theannaich Ruairidh a chuid chrios, tharruing e mach an deagh lann gu h-anabarrach socair, agus anail a' tighinn gu luath, trom. Leum an fhuil bhlàth suas troimh dhruim agus bhuail i air a mhuineal ruidhteach le teas dealgach.

"Ciod a tha thu a' faicinn a mhic?" arsa Murchadh mu dheireadh.

"Fear le gluasad aotrom is gun cheum idir ann," arsa an gille.

"Leig seachad e."

Thuirt an sean duine a rithist, "Ciod a tha thu faicinn?"

"Tha bodach breòite, crom, agus lion air a ghuallainn," arsa an gille.

"Leig seachad e."

Dh' eirich a ghrian ard os cionn Beinn Ime, agus bhuail i air an t-sneachd gus an do an sùilean. Shuath Ruairidh am fallus bho bhois fhlich le fille deth

fhéileadh agus rinn e greim na bu teinne air ceann-bheirt a chlaidhimh. Os cionn beul abhuinn Aora chaidh toit suas bho sgoth iasgaich, agus bha ball dubh ri fhaicinn na sheasamh ris an t-sneachda.

" Ciod e tha thu faicinn a nis a ghille?" dh' fhaighnich Murchadh.

" Tha an duine anns am bheil an ceum," freagair an gille.

" Ma is e tha d' am air teachd, mo leanabh. A bhuille is fhiach fichead ceánn agus smior ann do ghairdean!"

Dh' fhag Ruairidh taobh an t-sean duine agus ghabh e sios troimh bhad seilisteir, le bheul cho tioram ri fàd mòna agus a chridhe leum. Bha e thairis air an fheamain agus air taobh shios nan linneachan mu am faca am fear a bha tighinn e. Ach cha do smaointich am fear a bha tighinn gu an robh ni cèarr, agus ma smaointich, cha robh ann ach aon fhear air a' char bu mhiosa, agus cha 'n oibricheadh aon fhear ach aon chlaidheamh 'nam biodh claidhnean a' dol. Choisich Ruairidh air oir na traghad agus tharruing e a chean-aodach sios air a mhalaidh, agus am fear eile a dol air aghaidh anns a' chuagais eadar e is an cuan. An sin ghabh e ceum beothail air aghaidh agus ghlaodh e, " Stad a mhuc!" Thuirt e so car ciùin agus mar nach robh móran durachd aige anns a' chuis; oir ged a bha am fear crubach laidir domhain anns an uchd agus lùthmhor, agus fallain os cionn a' chrios, bha rud-eiginn 'na aogas nach d' fhag mòran tograidh aig a ghille òg air son na h-oibre.

" Muc?" arsa an Diarmad a' cur a ghuaillean air ais agus a sealltuinn fo mhalaidhean troma. " An tusa an gille bho Loch Odha a bha 'g am shireadh?"

" Ho, ho! fhir ruaidh; bha fios agad air mata."

" Fhir ruaidh! is ann ruadh gu leòr a tha thu féin tha mi smaointinn. Cha 'n 'eil moran toil agam stàilinn a tharruing air gille dheth do dhath-sa, agus mar sin gabhaidh mi mo rathad." Agus sheall an duine le suil neonaich dhurachdaich thairis air a ghualainn air a' ghille a bha na sheasamh le rinn a chlaidhimh air a ghainneamh, is e gus a' leigeil seachad.

Ach shuas aig an tigh bha an taibhsear a toirt fainear na comhdhail. Bha an tionndaidh sèimh a ghabh a chuis, do-thuigsinn da, oir shaoil leis nach biodh ann ach an ionnsuidh, agus an luath-ghleachd, agus gun aimsir a chall oir bha an làn a tighinn a steach.

" A ghràidh ghil thoir dha e," ghlaodh e mach' is e 'deanamh air son a' chladaich. " Tha e ag amharc crubach ach is fhiach a mhuc ceud ionnsuidh fir air basbaireachd." Chaidh lann a' ghille suas ris a neul ghlas agus bha e aig muineal an Diarmaid mar gu am biodh fiadh-bheathach. " Mallachd air do chridhe dubh, a mhortair!" bheuc e is e deanamh greim teann air a chlaidheamh. Thilg an Diarmad bhuaidh e mar gu am biodh leanabh, agus chuir e suas a dhion an aghaidh sior sguabadh a lainn.

" O ghille ghòraich," thuirt e is e plosgadh tu tiamhaidh feadh a bha an gille tighinn air, agus a bha glasadh na maidne a' sgaoileadh thar cuan is cladach.

Bha an làn ag ealadh gu sèimh mu an casaibh; bha na h-eoin a dol mu an cuairt air iteagaibh geala agus le sgriachail sgeigeil; bha an sean duine agus a thaic ri bhata agus e misneachadh a ghille. Bha an Diarmad na bu fhaicilliche agus bha barrachd

dhe an alt aige, agus dh' fhaodadh e crioch a chur air a' chluich mar a b' aill leis. Ach cha robh e ach 'ga dhion fhéin agus mu dheireadh fhuair a bhuille a b' fhiach fichead ceann e, anns a' mhuineal. Thuit e air a thaobh, le fiamh gàire, cam, neònach, air aodann is e ag radh, "A laochain, is math ——"

"Dean cabhag a mhic! criochnaich an gnothuch!" thuirt an taibhsear, is e air chrith, agus rinn an gille mar a dh' iarradh air, an fhuil a spùt a mach a dol an aghaidh a chàil. Bha e sàthadh a bhiodaig anns a ghainneamh 'ga glanadh an uair a thuit a shuil air a' Bhean-ghluine is i ruith gu luthmhor anns a' chuagais sios thun a' chladach. Bha i deanamh glaodh ard. "A Dhé, a Dhé, is mór an beud a tha an so," arsa i is i sealltuinn air Murchadh a' gearradh nam putan bho chòta a' mhairbh. "An aithne dhuit co tha an sud a' sileadh air a chreuchdan?"

"Tha an duine air siubhal," arsa Ruaridh gu socair. "Chaidh e air turus agus cha do chuimhnich sinn ainm fheòrach."

"Matà, ma bhios tu sona rach dhachaidh gu Loch Odhá agus na feòraich, no ni sam bith mu dheighinn mu am bi aithreachas ri do bheò ort. Thug thu do cheud dheoghal o bhréid Diarmaid agus cha b' ann gun fhios carson."

Tharruing Murchadh air ais le grad leum throm bho thaobh an duine mhairbh, agus thug e suil neonach sios, an toiseach air aodann agus an sin air aodann a ghille. "Tha mise falbh," arsa esan mu dheireadh ann an cabhaig obann. "Faodaidh tusa leantuinn ma thogras tu, oigfhir ruaidh." Le so thilg e putain an duine mhairbh an aodann Ruairidh.

# SITHICHE MARA RUDHA NA FRAINGE.

Chunnaic mi aon uair Righ sìthe agus b' ann anns a' Chaisteal ud shuas a chunnaic mi e. Chaidh an Caisteal 'na theine, agus b' eireachdail an deàrrsadh a rinn e aig bonn Dhuncuaich. Cha robh mi ach 'nam balach agus ruith mi le càch gus saoibhreas Mhic Cailein a ghiulan a mach, agus feuch ! Chaidh mi air seachran agus chaill mi mo rathad anns an àite mhór ud far am bheil uinneag mu choinneamh gach latha anns a' bhliadhna. Ghabh mi suas na staidhrichean ard, agus troimh na trannsachaibh fada, agus thairis air na h-urlair lainnireach, fhuaimear, le mo chasan rùisgte agus suil air chlisgeadh air gach toll is cùil. Aig gach dorus theirinn rium féin, " Cha 'n faod a nis nach 'eil mi leis a mhuinntir a tha aig an teine," ach bha gach dorus na shlighe gu samhchair bu shìtheile agus bha an Caisteal agam dhomh fhéin. Mu dheireadh shuidh mi air cathair dhubh aig an robh druim neònach sniomhanach agus thuit na deoir gu frasach air filleag m' fheilidh.

Shuidh mi fada, fada, an sin agus ghuil mi gu goirt, cha b' ann uile gu leir air son mo rathad a chall, ach air son meud gach ni, agus a' smaointinn air neach a bhi fuireach ann an Caisteal air an oidhche le dorsaibh air gach taobh gus taibhsean a bhi bualadh aca, agus trannsaichean cama gun aireamh air son a ghaoth oiteagach a bhi ag osnaich annta. Arsa mise rium fhéin, " Biodh agamsa am bothan is lugha anns a' bhaile, a h-uile ni soilleir fo mo chomhair, an t-aon dorus duinte agus m' aghaidh ris, agus solus na coinnle a' rannsachadh gach sgainidh is cùil !" B' ann an uair sin a thàinig an Righ sìthe a mach orm bho bhrat na h-obair ghréis a bha an crochadh air a' bhalla.

Is e duine beag fìnealta a bha ann is e 'nar breacan fhéin, le éideadh stàilinn air uchd mar gu am biodh ridire, agus falt fada neònach 'na dhualaibh. Shiubhail mo shuilean fliuch air seachd putain airgid air chumadh bradain a bha air beulthaobh a pheiteig, mu an do leig mi mi-fhéin gu astar, ach b' fheudar falbh, agus chuir mi sàiltean luatha fo m' eagal. Dh' fhalbh mi 'nam leum is mo theanga reoite, troimh mhiltibh de Chaisteal an Diuc gu an do leig dorus a mach mi gu reidhlean a Charn-bhàin, mu choinneamh na lasair chairdeil air an robh mo mhuinntir féin a' dortadh nan soithichean uisge.

B'e sin an t-aon turus a thachair mi fhéin agus na daoine sithe ri chéile, ged a bha ar muinntir daonnan gu math ullamh gu rudan fhaicinn. Chunnaic caraid, a bha mi fhein is e fhein anns na h-oghaichean, aon uair, an tarbh sithe a bha còmhnuidh an Locha Steallairebhan, air chul a' bhaile. Thàinig e air chuairt an riochd maighdin bheairtich, agus thòisich mo charaid, is e na ghille òg aig an tigh, ri suirighe oirre. Oidhche àraidh thachair dha bhi 'na seòmar—cia mar a fhuair e steach cha ruig mi leas ainmeachadh—is e cireadh a ciabhan orbhuidh, agus ciod e bha am measg a gruaige ach gainmheach mhin a dh' innis an sgeul uile ? " Is tusa gruagach an locha !" ghlaodh am gille is e caochladh nèoil, agus air leigeil tuiteam

dha do an chir air an lar, thionndaidh an creutair a bha ann gu chruth fhéin, agus thug e an cladach air anns a' bhùireinich.

Agus bha fear ann—beannachd leis oir cha mhaireann e—a bhiodh daonnan a' dol suas Sithean Sluaigh le gnothuch gu na daoine beaga air a' chnoc bhreagha sin. Bheireadh e thuca blasad meala agus ime gus an cur ann a' fonn math, agus dhannsadh iad an sin gu cridhealas da, iomadh tràth, le ceol piobaire a bhiodh a' cluich air gaothaichean feoir, agus duis de sgornain mheanbh-chuileag.

Gidheadh 'nam aimsir-se cha b'aithne dhomh ach aon neach a gheibheadh an t-slighe gu còs nan Sithichean mara, agus b'e sin nighean a bha a muinntir anns a' Cheann-Mhor an uair a b' abhaist do na ceannaichean Frangach a bhi tighinn an rathad so, gu buideil deth fhion a thoirt an iomlaid air son nan sgadan is fhearr anns an t-saoghal mhór.

B'e a cleachdadh a bhi a' dol a sios air laithibh teth thun a' chladach, aig Bonn an t-Sruth, an uair a bhiodh an lan fada mach, agus a ghainmheach a' cruadhachadh anns a' ghrein le salann an t-sàile, agus builgeinean na feamain a' sgàineadh leis an teas, agus a mhuir comhnard mar ola agus somalta le cion aiteil de an ghaoith. Air uairibh is e Rudha na Frainge a shireadh i, agus air uairibh eile Dalchenna; ach an uair a bhiodh na Frangaich aig an Rudha dh' fhanadh i bhuaidhe a reir comhairle ghlic a h-athar.

Suas an caol sheòladh na Frangaich 'nan gàbairt, agus thairgneadh iad gu cladach le an cuid bhuideal, ann a' malairt air son sgadain shaillte. Daoine neònach gun mhoran coltais, an iomadh doigh, ri ar Gaidheil mhatha fhein, ach dorcha anns a' chraicionn agus caol: gidheadh le cuid de ghnaths nan Gaidheil aca cuid-eachd, mar a bha déigh nadurra air cath agus òl, agus taobh na duthcha a shiubhal as deidh na cloinn-nighean.

Ach thachair aon bhliadhna nach d' fhag iad ach fion shia uisgeachan as an deidh, agus rinn iad cleasan suarach eile a bharrachd, air chor agus gu an robh aimhreit fada ann, agus nach faodadh na Frangaich am bàtaichean fhàgail agus nach b' urrainn daibh malairt ach thairis air a' bheul-mhór.

Air latha àraidh aig an am sin bha Marsaili—a dh' ainmich mi—an deidh a bhi failceadh aig sgeiribh a' Chinnmhoir, agus déigh aice air an t-sàl nach 'eil muinntir a' Chinn-mhoir an diugh gle ainmeil air a shon. An uair a bha i air i fhein a chomhdach a rithist, ghabh i timchioll gu gainneamh Dhailchenna agus fada a mach gu iomall an làin, far an do shuidh i air cloich, agus thug i gu réiteach a gruaige a bha tuiteam sios fo'n chir, na fhillidhean ruadha air dhath a chopair, tòiceil, tiugh, dealreach.

Bha an làn mu coinneamh, aig toiseach seol srutha an lionaidh, cho mall, bog, is gu an robh oir a' togail na gainnimh thioraim mar gu am biodh min. Mór thimchioll bha na taillearan breaca a' leumraich air na clachaibh feamainneach mar gu am biodh na fionnain-fheoir, agus bha na muirsgianan a' seasamh a mach as a' ghainmhich, agus an sligean a' gabhail lainnir ur bho an ghrein. Dh' fhaodhadh tu dol bho shiorrachd gu siorrachd a shireadh maighdin bu mhaisiche. Bha i aig aois a tha na bhriste-cridhe do iomadh athair, a' fas cruinn mu an bhrollach agus na

suilean a' fas tlàth ; bha a craicionn mar am bainne agus bha osna tighinn bho bilibh cho tric ri òran. Ach ged a bha i ag osnaich cha b' ann airson iasgairean a' Chinn-mhóir le na reabainibh molach, agus iad neo-fhinealta 'nan suirighe ; oir bha faoineas innte bho thaobh a mathar agus beachdan neònach. Bha teaghlach a mathar saoibhir 'nan latha, agus bha baird agus daoine tuigseach 'nam measg.

" Na faiceadh sithiche mara mi a nis " arsa Marsaili, " dh' fhaodadh e cur 'na cheann tighinn an rathad so a rithist " agus thòisich i air seinn an orain leanabail—

" Mhuinntir bheag mhuinntir bheag thigibh a suas,
Bho na trannsaichean a tha ann an doimhneachd a' chuain."

" So agad e !" ghlaodh faoileann air a culthaobh cho taisbeanach agus gu an do thionndaidh i a shealltuinn agus ann a sin bha an sithiche mu coinneamh.

Suas dh' eirich Marsaili na seasamh, ach bha an duine-sithe a' coimhead neo-chronail gu leor nuair a chrom e sìos a toirt modh dhith, agus dh' fhan i gus a gruag a chur air chùl a cluaise agus a gùn a tharruing na bu dluithe.

Is e duine beag fìnealta a bha ann—agus chuireadh am fear bu lugha de bhraithribh Marsali fo achlais e—le gruag dhlùth, cham-lubach, agus suilean cho dubh ri peiteag Ridire Lochiall. Bha aodach cho grinn 'sa tha deante, briogais ghluine le osain shioda, brogan ceangailte le bucuill, cota gearr air fhighe le ballaibh riomhach, agus biodag na chrios—gun na bu mho coltais aige ri sithiche nan cnoc, na tha aig craoibh ghuirm ri roid.

" Tha thu gle ealamh gu nighean a ghabhail aig a facal," arsa Marsaili, gu seolta agus i smaointinn a cheiltinn air, cia tric a ghlaodh i thairis air an tràigh, airson daoine beaga na mara a thighinn a stigh leis an làn.

Thuirt an sithiche rudeiginn 'na chainnt fhéin aig nach robh seadh 'sam bith do an nighin, agus chrom e rithist gu h-iosal le modh, a bhoineid a luasgadh 'na laimh mar gu am biodh Teàrlach Mun a maighistear-dannsaidh.

" Feumaidh tu bruidhinn anns a' Ghàidhlig," thuirt Marsaili, agus i fhathast car air a cur mu an cuairt, " no mur a bheil a Ghàidhlig agad dheanainn an gnothuch le beagan Beurla ged nach 'eil móran speis agam dhith."

" Gun teagamh," arsa an duine sìthe, " cha 'n 'eil a Ghàidhlig agam agus is mór am beud ; ach tha urrad Beurla agam is a their gur a tu caileag is boidhche air an do laigh mu shuil o'n dh' fhag mi mo dhuthaich fhéin." (Ho ! ho ! nach b' esan am fear seòlta ? Thoir dhomhsa na sithichean air son cùirteis !). " Cha an urrainn gu am beil fear a bhreithneachaidh, neo-sheunta," smaointich Marsaili is i fuireach a' comhradh ris anns a' Bheurla. Choisich iad le chéile suas an tràigh gus na craobhan beithe agus dh' iarr am fear beag air Marsaili suidhe sios fo an sgàile.

" Tha thu na 's mo na shaoil mi a bhiodh sithiche mara," arsa i an uair a bha iad uine bheag a' comhradh.

" Sithiche ?" arsa am fear beag is e grad shealltuinn oirre.

" Seadh ! Ged a thuirt mi riut an trath-sa gu an do ghabh thu mi aig m' fhacal, is e an fhirinn gu am b' abhaist domh a bhi seinn aig bhur dorsan cùil

daonnan an uair a bha an lan a mach, an òrain a chuala tu an diugh airson a cheud uair. Dh' ionnsuich mi e bho Bhean Francie ann am Pairc nan Each."

Bha gàire cridheil aig a' choigreach, cha b' e idir ràn coltach ri fear a dh' iasgairean Loch Finn, agus doigh neònach air a ghuaillean a ghluasad, agus b' e so agus an gàire an fhreagairt a thug e do Mharsaili.

"Bi thu 'nad Rìgh anns a' chuan—do dhùthaich fhéin—no 'nad phrionnsa a theagamh," arsa an nighean agus i toinneamh bilean luachrach na laimh.

Thug an duine grad leum as agus dh' fhas e dearg anns an aodann.

"Co an ainm Dhé a thuirt sin?" arsa esan, agus e a' sealltuinn thairis air a guallainn gu doimhneachd na coille bige beithe agus an sin, gu neo-shocair, mór thimchioll.

"Thomhais mi e," arsa Marsaili. "Tha Rìghrean nan sithichean air tìr neo-chumanta mór, agus tha a bhiodag daonnan air an leis."

"Mata gu dearbh," arsa am fear beag, "cha bhiodh ann ach spagluinn a radh gur Rìgh mi, ach cha bhithinn ag àicheadh gur a prionnsa mi."

Agus is ann mar sin a thoisich an cairdeas.

Aig iomadh beul oidhche an uair a bhiodh na bàtaichean air falbh aig an iasgach, no eadhon aìr an latha an uair a bhiodh a h-athair agus a bràithrean ag iarraidh farbhais air na mucan mara agus na sgairbh, fada shios rathad an Tairbeairt, thachradh Marsaili ri a caraid sìthe an aite cluainteach far am bheil an cuan a cur a ghairdein mu chneas an fhearainn fhàs. A so chi neach Loch Finn bho Aird Nodha gu Srathlachlainn; mu do choinneamh chithear beannta fada Chomhail ag eirigh gu socair, agus air an culaobh tha Coille Acha nam breac, lan fhiadh is eunlaith. Air an latha an diugh tha rathad aig an Diuc dha féin mu an cuairt an ionaid ghrinn dhiamhair, ach an uair ud bha e gun chliu am measg conuis a bha daonnan fo bhlàth, agus feoir tiugh, bog air blas an t-sàile. Tha da bhad de chraobhan arda air fuaradh na gaoithe, agus a' cumail a mheadhoin am blàths na greine. Bu choltach e ri lios suidhichte mach air cuan, dealaichte bho an rathad mhór aig gach seol srutha, le grunnan de linneachan sàile agus lùb de Locha Dùghlas. Anns an àite so bhiodh Sìthiche na mara daonnan a feitheamh air son na h-ighinn, a coiseachd sìos is suas an aon de na badan coille. Bha e air a chulaidh riomhach a chur dheth, an deigh na ciad chomhail, air son aodach na bu chumanta, agus thigeadh e air aghaidh gu stéidheil stuama, ach daonnan le claidheamh beag air a leis.

Is math a b' aithne do an nighinn aimideachd na cùise, ach a ghnath b' e am màireach an latha mu dheireadh dheth, m' a b' fhior, agus bha gach latha toirt iongantasan ùra thuice.

Air latha àraidh thug e gu h-ionnsuidh fainneachan de chumadh ainneamh, sgeadaichte le clachan a bhuail an t-suil air dhoigh a bha eu-comasach do chlachan luachmhor a' Charnghuirm, no do sheudan a' Chromuillt.

Mheuraicheadh i mar gu am b' iad ceud dhearcagan dubha na h-aimsir, agus eagal oirre am blàth a mhilleadh, agus chumadh Sìthiche na mara, le mór aoibhneas, a shuil féin air dealradh shul eile a bha dol fada thairis air lainnir nan seud.

"Am bi bhur muinntir 'gan caitheamh sud?" dh' fheoraich i.

"Bithidh an tràthsa agus a rithist," theireadh e. "Is teaghlach neònach ar muinntir-ne. An diugh bi gach ni is fearr agus is saoibhire a tha dol, againn; am maireach, có cho bochd, gun snathainn mu ar druim, agus graisg a glaodhaich air son ar cinn?"

"Ochanorie! Is aillidh na fàinneachan iad co dhiu."

"Dh' fhaodadh iad a bhith na b' fhearr; dh' fheumadh iad a bhi móran na b' fhearr gu bhith math na's leor dhutsa."

"Dhomhsa!"

"Is e do chuid-sa iad air son pòig no dha," agus shin e ghairdean gu cur mu chneas na h-ighinn. Tharruing Marsaili i féin air a h-ais, chuir i suas a smig agus leag i a malaidhean.

"Stad," ghlaodh i. "Is aithne dhuinn luach thiodhlacan sìthe anns na cearnaibh so. Tha d' fhàinneachan breagha gu leor, ach is spitheagan iad na faicinn iad mar a tha iad. Thoir leat iad, feumaidh mise bhi dol dachaidh."

Gabh am fear beag na seudan air ais le rughadh gruadhach is gàire.

"Gu deimhin," arsa esan. "Rinn na rudan faoine sin feum suirighiche le barrachd creidis daibh féin roimhe so. Tha mnathan anns na Fhraing a bheireadh an anman air an son—agus an neach do am buin iad."

"Shiubhail thu astar?" arsa Marsaili. "Is cinnteach gu faod Sìthiche mara —— "

"Siubhal mar is àill leis. Cha 'n eil thu fada cearr eudail. Seadh, seadh, is math is aithne dhomh an Fhraing! O Fhraing, a Fhraing! mór thimchioll an t-saoghail mhóir caite bheil do leth-bhreac."

Lìon a shùilean leis na deoir, agus luaisg an t-aodach leathunn air uchd le ospagan, agus thuig Marsaili gu robh smuaintean brònach an sud.

"Innis dhomh mu Thir na Sìthe," arsa ise, gus aigne a thionndadh bho fhonn cho trom ìnntinneach.

"Is ionnan iad, a bhean uasal; co-ionnan, an Fhraing agus Tir na Sìthe," arsa Prionnsa na mara, le lamh air uchd agus e deanamh ùmhlachd.

Thòisich e ri innse dhith mu achaidhibh saoibhir, stuadhach, comhnard agus sughmhor, a' luasgadh anns a' ghaoith; mu thighean mora anns an duthaich air am mùchadh am measg dhithean. "Agus tha gach slighe a' dol aon rathad," arsa esan, "gu baile mór soilleir. Uisge no grian, tha cobhair agus cridhe subhach an sud. Tha na h-uinneagan fosgailte ri na frith-roidean subhach, agus na h-igheanan le an taic a mach a' sealltuinn oirnn, agus sinn a dol seachad gu surdagach air ar eachraidh. An sud tha fàs-fhuaim cridheil nan cruithean a' bualadh air a chabhsair; anns na tallachaibh tha na buird a' dearrsadh le airgiod is òr; na h-ubhlan cruinn, dearga a' dol car air char air na miasaibh, am measg chorn-fhiona nan cas coala. Is e sud am na diubhrais thlàth, nuair a bhios an ceann lan de smuaintibh cùirteil. Is ann an sin a tha na h-oidhchean boga, blath, trath leigeas na dorsan fosgailte mach fuaim a' ghaire, agus gluasad eutrom nan cas a tha comhdaichte le brogaibh sioda, agus a thig am fàileadh a steach le boladh trom rainich agus craoibhe!"

"Air m' fhacal," arsa Marsaili, "is ann tha e coltach ri aisling nighinn!"

"Faodaidh tu sin a radh, a shuilean dubha mo chridhe! Is ann a tha an t-iongantas gu am faighear na dh' fhanas cho fada air falbh bhuaidh. Innseam dhuit mu na caisteil." An sin dh' innis e do Mharsaili mu mhnathaibh ag osnaich aig a' chlarsaich air son nan cian sheachranach, no a' fuaghal bhrataichean òir. Trompaidean agus drumachan agus ridirean deas a' dol seachad gu sunndach air an t-slighe gu na cogaidhibh, an claidh 'nean a' gliogadaich ri an sàil, gaol agus lamhan nighinn blath air cridhe gach fir dhiubh.

Chaidh Marsaili a chadal tràth an oidhche sin, a shiubhal air faontradh ann an dùthaich na sithe.

An ath latha bha aig uasal a chuain clarsach neònach nach robh uile gu leir na clarsaich, agus a bha crochte bho amhuich air ribean.

"Ciod e a tha agad an sin?" arsa Marsaili. "Tha iocshlaint air son cridhe goirt, a chaileag! Is aithne dhomh cuid de shean phuirt a chur oirre, agus le a druidheachd tha mi air m' ais an dachaidh m' athar, gun eagal."

Tharruing e a mheoirean geala thairis air na teudan, agus rinn e fuaim caol, critheanach ciuil na is milse na thig bho theudan na clarsaich, ach car coimheach, neo-chneasda. Gu Marsaili thug e smuaintean air cuisibh fad' air falbh, leth mhilis, leth bhrònach, coltach ri cearbaibh aislingean, agus ri na smuaintibh a thig air neach na aonar agus an àiteachan diamhair, agus b' e aon phort a sheinn e fear a chuala i aig na marsantaibh Frangach an uair a bhiodh an aimsir diomhain.

"Seinneam oran dhuit," arsa esan, "uile dhuit fhein."

"Is bard thu?" arsa ise le fiamh gaire.

Cha d' thuirt e dad ach bhuin e ris a' chlarsaich neònaich, agus sheinn e oran molaidh do shuilibh na h-ighinn, an dearsadh a bha annta agus a' bheothalachd, agus an smuaint dhomhain a bha ag ealadh 'nan oisinibh; sheinn e do a bilibh a bha cro-dhearg mar na caoraibh, agus a bha casadh le uamhar, do dhealbh a h-uchd agus a guailne agus a guth a bha leaghadh air a teangaidh.

Bha sud uile an gluasad a' chiuil agus am fiamh an fhir a bha cluich, oir bha na briathran mar naigheachd sìthe do an nighinn, ach bha an sgeul cho soilleir is gu an do las a h-aodann agus lion a suilean le fior nàire.

"Is e seun na sithe ata ann," arsa ise. "Nach bu mhise an oinseach a bhi ag eisdeachd riut? Theid mi an urras gu an do sheinn thu an t-oran ceudna do iomadh nighin bhochd anns gach cearn de an t-saoghal?"

Rinn am fear beag gaire agus suas leis na guaillibh. "Air mo chlaidheamh," deir esan, "bhithinn toilichte seinn dhuit fhein agus do an Fhraing fad m' uine. An tig thu le Prionnsa bochd ag earbsa ri onoir Prionnsa?"

Phog se i le bilibh blàth: bha anail 'na gruaig; thuit seun oirre mar bhreacan, ach spion si i fhein air falbh agus ruith i dhachaidh, a mhiann a' leantuinn aig a sailibh.

An oidhche sin bha cath le sgeinibh eadar braithribh Marsaili agus na marsantan Frangach, agus chunnaic a mhaduinn na coigrich dhuaichnidh a' seoladh a mach thar chuan gu an dachaidh. Cha do thill iad gu Rudha na Frainge na bu mhò,

agus thoisich muinntir taobh Loch Finn ri grùdaireachd dhoibh fein le cion fion dearg na Frainge.

B' e sin mar an ceudna crioch Sithiche na Mara. Chaidh Marsaili gu Bonn an Uisge agus dh' fheith i, muir lan is muir traigh, sheinn i an sean fhonn leanabail agus chir i a ciabhan, ach cha 'n fhacas riamh tuilleadh am fear beag leis an aodach ghrinn agus an claidheamh air a leis.

# SIUDARMAN AN SAIGHDEAR.

An taobh thall de an Bheannan tha Boglach na Mnatha-Sìthe, agus mu fhad putadh cloiche air aghaidh, tha an cnoc far an d' fhuair Siudarman an saighdear bàs anns an t-sneachda. Cha robh ann ach leth amadan aig an robh toinisg an aon ni, oir thuigeadh e cridhe nighinn, agus bha dhearbhadh air sin am bliadhna na gorta, an uair a thionaìl muinntir a' ghlinne an cuid arbhair le bàtaichean, agus a bha barran a bhuntata dubh a' tighinn troimh an talamh, agus a thàinig each a' cheisteir dhachaidh rathad taobh Loch-Dubh gu bantraich aig nach robh duil ri diollaid fhalamh. Agus se so an sgeul.

"Ho, ho, suas e!" arsa ghaoth a tuath agus an sneachda, agus an reothadh dubh, agus iad 'nan leum sios Gleann-Aora mar gu am biodh coin làidir air éill. Chaill beanntan Shalacharaidh an cruth leis na cuitheachaibh móra a thuirling orra anns an oidhche; cha do rinn na rolagan geala, balbha ach foghar fuar air machraichibh Chill-Mun; rinn an reothadh greim teann air sgornain nan allt, agus chaochail e Leum a' bhradain gu torr de ghathaibh airgid. B' fhuar an saoghal e da rireabh aig beul an latha! Thug a ghrian fhuil-dhearg sùil, tamull, thairis air Beinn Ime agus b' e sin an sealladh mu dheireadh dhith. Bha na caoirich 'nan laighe air guaillibh na beinne leis na cuitheachaibh iomadh fad luirg as an cionn, agus coileach an t-sléibhe agus eoin bhàn an fhraoich air an iomain leis an doininn agus a' tighinn gu bàs obann ri oir na coille learag.

Suas bho Loch-Odha far am beil an Camus a' sealltuinn a null air Cruachan, agus Cruachan a sgrogadh a cheann-aodaich ghlais an aghaidh Lathuirn, thàinig gille gòrach, an latha sin a chumail comhdhail a rinneadh roimh laimh ri nighinn aotrom gun suim. Leathach rathaid thar beinn, shleamhnaich e air oir cuithe agus fhuair e leon cràiteach bho spealg de chloich ghuirm air Creag-an-Aighe; ach chum e air aghaidh, agus an fhuil a' drughadh troimh pheiteig ghearirte. Gidheadh gu b' oil leis fhéin chaidil e an taobh thall de Bhoglach na Mnatha-Sithe. Mo thruaighe! mo thruaìghe! Thàinig a Bhean-Shìthe agus chomdaich i e gu dlùth, blàth, le plaide ghil aig nach 'eil feum air stampadh, agus sheinn i am fonn tlàth nach cluinn duine ach aon uair, agus phog si e air an leth-cheann is e 'na chadal anns a' chuith, agus b' e ainm Ealair Bàn.

Timchioll deagh ard-rathad an Righ thàinig Sola an teachdaire le chairt, agus is iomadh uair a bha e de an bheachd tilleadh eadar Carnus agus Cill-Mun. Ach is ann a bha e de ghrìd Chlann Cholla, agus b' i an làir a bha aige, Maiseag Uaibhreach. Bha bolla mine aige bho Phort-an-t-Searraich, o mhac bantraich air an robh an t-acras an Inneraora, agus i 'ga fheitheamh.

"Nach 'eil Ealair an so fhathast!" thuirt e an uair a dh' fheoraich e aig Cill-Mun agus a dh' innis iad dha mar a bha.

"Mata mar a bheil tha sgeul ri innse, oir mar a bheil e an so, cha 'n 'eil e anns a Chamus agus tha uaigh air a' mhonadh ghlas." Na b' anmoiche thàinig Luath, an cu aig Ealair, a' snàgadh troimh an t-sneachda, fliuch is sgith, agus gun a dh' anail aige na dheanadh comhart. Bha e mar gu am faicte' taibhs an duine.

Thàinig na ciobairean a stigh bho na faing agus bho chluich na deighe ann an Carlonan agus chaidh iad g'a shireadh. Bha Donnacha fada bho Dhruimfearn, an laoch seang odhar, ann air thoiseach orra. Bha e 'na dhuine dreachmhor—cha do cheangail a leithid barr-iall riamh an Gleann Aora—agus b' esan am fear do an d' thug Mairi a rùn, ged a bha am fear nach maireann de an bheachd gu am b' ann d'a fhéin a thug i speis. Ach a Righ! am fear aig am bheil ainm air son iomain chaman agus na cloiche neirt, tha cuisean aige ri smaointinn orra a bharrachd air neònachas bhan, agus cha d' thug Donnachadh dad fainear.

"Theid sinn suas agus chi sinn mu dheighinn anns a' mhionaid a Mhairi," thubhairt e agus e ro dhuilich air son na h-ighinn. Bha càch uile 'nan seasamh mu an cuairt agus truas aca rithe, o chionn bha e air a radh gu an robh a cisteachan lan de dh' obair sniomha a' feitheamh an latha nach robh gu tighinn.

Thug Mairi e gu taobh thall na cruaiche mòna agus labhair i le rughadh gruaidhe.

"Am bheil riatanas sam bith dhuit falbh gus am bi an sneachda bharr na beanntaibh Fhir Dhruim-fearn?" thuirt i agus i criomadh oisin deth h-earrasaid agus nàire oirre sealltuinn an aodann an fhir.

"A Dhe gléidh sinn, co aige tha fios cuin a bhìos an geal air falbh o shrònaibh nam beann ud, agus cha 'n fhaod sin feitheamh ——? bha mi smaointinn gu an toireadh e faothachadh do d' inntinn." Agus thug Donnachadh sùil car neo-mhothachail air a nighin. Bha a giùlan anabarrach neònach air son te a bha annsachd a cridhe rag anns a' bheinn.

"Tha sin fior, ach tha e cunnartach dhuitse dol suas agus na frasan fhathast cho trom. Cha 'n fhaic thu fichead cromadh air thoiseach ort agus dh' fhaodadh tu dol am poll." "An ann mu an pholl a bhithinn a' smaointinn a Mhairi? Is beag eagal a tha orm roimhe sin, oir so fear a bha air Salacharaidh an uair a bha an ceo mar thoit agus a reodh a sheile na bheul. O! cha 'n fhear bruidhneach mise ach c'aite am bheil mo leithid?"

Thàinig rachd am muineal Mairi. "Ach a Dhomhn——ach Fhir Dhruimfearn, is ann marbh a dh' fheumas Ealair a bhi a nis; agus tha do mhathair—agus i 'na bantraich—agad ri smaointinn oirre.

Sheall Donnachadh—agus e tur neo thuigseach—air a' nighinn. Bha an aghaidh bhoidheach, am beul meachair, agus cuairt thlàth a' mhuineil aice, a bhuineadh do Chlann-Artair uile, a ghruaidh abuich agus na ciabhan sgaoilte mar gu am biodh bean shìthe an locha, agus cleas na sùla nach d' fhag duine riamh gle shocair na inntinn nam b' fhiach e duine radh ris, agus e fo thri fichead bliadhna dh' aois. Bha sgeanan a mach a truaill anns a' ghleann aìrson móran bu neo-thuaraile na i.

Is ann aig fasgadh na cruaiche mòna a bha iad 'nan seasamh, agus dh' fhag na pleodagan a bha tuiteam boine cro-dhearg a bha aig ca·ibh na h-ighinn, tamull

beag gun chòmhdach. Bha greim teann aice fo brat-aghaidh air caol a duirn toisgeil, gu an do ghearr na h-ioghnan an fheoil. Bha uallach bròin na gnùis, mar bhròn balbh an fhìlidh; bha a cridhe na sùilibh, 'nan robh bean an lathair a chitheadh e; ach cha do mhothaich Fear Dhruimfearn dha sin, oir cha robh cuimhne aige air a' bhannal dannsa aig latha na bliadhna uire mu dheireadh, no an t-aighear a bha aig am tumadh nan caorach, no na cnothan a loisg iad air na h-eibhlibh dearga air oidhche Shamhna.

Chunnaic an nighean gu an robh roimhe falbh. Bha e cho neo-shocrach is ge b' e sgaoth sheangan a bha anns an t-sneachda. Cha robh da bhoine fala 'na bilibh, ach dh' fheuch i ri gàire dheanamh is i toirt rudeigin as a pòca, 'g a shineadh dha. Cha do thuig e an toiseach mar a bha, oir ma bha e tapaidh aig a' bhall iomanach, bha e car mall gu bhi tuigsinn modh nam ban.

"Is ann a tha mi as mo chiall. Cha 'n 'eil fhios agam mar a tha, a Dhonnachaidh, ach chunnaic mi aisling an raoir aig an robh droch mhanadh, agus tha fior eagal orm," arsa chaileag bhochd. "Bha mi 'dol a thoirt dhuit ——." Cha b' urrainn do Dhonnachadh seadh a ghàire — neo-chridheil agus mar a bha e — a thuigsinn. Smaointich e gu an robh inntinn na h-ighinn tuaitheal.

Chuir i breid ceithir-chearnach—coid air bith ciod e bha ann—an lamh an duine mu an do thuig e na bha na h-aire; agus cho luath agus a dhùin a mheoirean uime, bheireadh i òr an Righ gus fhaotainn air ais. Ach thàinig gillean Thulaich, ciobair Fear-diolaidh na duais o Leacnamban, iad fein is Domhnull Ciatach agus Prainnsi Ruadh, 'nam breacain agus le an cromagan timchioll stuadh an tighe. Bha Luath còmhlath riutha, agus b' aithne dhasan Gleann-Aora cho math is a b' aithne dha a Chreag Chranda, agus thug iad a bheinn orra. Cha d' thubhairt Donnachadh, agus bu dall e, is e cur a bhreid 'na phòca gu sealltuinn air a rithist ach, "Beannachd leat," direach mar gu am biodh fear a' dol thun na féille.

Bha a ghaoth a tuath, agus an sneachda agus an reothadh dubh, fhathast ag radh "Suas e," a ruith sios an gleann mar gu am biodh coin làidir a' ruagadh fhiadh agus iad a plosgadh; agus cha robh na fir ceud slat air falbh bho an t-sloc bhuntata, an uair a chaidh iad a sealladh mar thaibhsean agus gun fhuaim, mar a rinn Bean ghlas Dhruimandorran ann an sgeulachd an Fhorsair Ruaidh.

Dh' fhuiling gnùis ghlas-neulach na h-ighinn air a muineal taiceil, nimh na gaillinn gu seasmhach, ged a thubhairt bean an tighe gu faigheadh i galair a bàis a muigh an sud, agus ghlaodh a h-athair "Mo nàire" air a bròn agus i na maighdinn. "C'aite am bheil do bheusachd?" arsa esan gu fiadhaich; "ge bu bhantrach thu an diugh cha b' urrain duit do chridhe a nochdadh na bu mhò." A steach do an tigh ghabh e, dh' ith e da làn cumain bhig de lite thiugh, agus mhallaich e an sgalag o chionn gu an do mhothaich e gu robh a shùilean fliuch. An uair a bhiodh an luchd siridh gu h-ard air a bheinn, thàinig Siudarman far an robh an nighean. Cha robh ann ach sean chreutair seacte gòrach, daonnan a caitheamh triubhas breacain a bha aig ceard a bhuineadh do 'n fheachd dion, agus peiteag sgàrlaid. Phreasadh e a ghnuis lom, lachdunn mar gu am biodh coigreach de dh' Eadailteach, agus e daonnan a feadaireachd. Bha cumadh nam fead air aodann an uair a rainig

e an nighean is i na seasamh air cul na bathcha a sealltuinn rathad a bheannain le aghaidh cho geal ri corp.

" Te-he ! a Thighearna ! ach is sinn a tha seòlta," arsa an saighdear. " Nach mór am beud mu Eallair, nach eadh a ghràidh ghil ?"

Cha 'n fhaca Mairi ni, ach shluig i ospag. Am biodh eòlas aig a chreutair so air a rùn diamhair agus gun tuaiream aig mnathan glic a' ghlinne mu dheighinn. Bha ni eiginn na choltas a chuir dragh oirre. Chuir an creutair beag a ghualainn ris a chruaich mhona agus shàth e gach lamh suas am muilicheann eile na peiteig, e daonnan a feadaireachd gu socair agus a sealltuinn le seòltachd air an nighinn. Bha féithean a muineil a' gluasad agus a h-uchd ag osnaich gu goirt, ach chum i a da dheud gu teann ri chéile.

" Seadh, seadh, is cuis uamhais so agus esan cho deigheil cuideachd," chaidh e air aghaidh ; agus gun ni na aodann ach dorlach de phreasaibh agus toit mòna. Bha cluich an so a b' fhearr leis an amadan na deagh dhìnneir.

" Ciod e—co—co mu am bheil thu a bruidhinn amadain bhochd ?" ghlaodh Mairi gu anniseach.

" Och, is an dhuit fhéin is aithne. Tha iad ag radh thallud aig an Tulach agus shuas an tigh Miss Sine, an Accurach, gur a breagha a chàraid a dheanadh sibh, thu fein agus Ealair. Tha Seonaid Ealla ag radh gur e a cheud fhear a Loch Odha a chunnaic i riamh a dol mile as a rathad air son nighinn, agus chunnaic mi fhéin e uair a tighinn mu an cuairt rathad a' Chladaich o chionn gu robh e tuilleadh is furasda tighinn na do chòmhail air an t-slighe ghoirid thar a mhonadh. O ! cha an 'eil teagamh nach robh e gle gle dheigheil, agus ——"

" Amadain !" arsa an nighean agus deàrrsadh neo-chneasda na sùilibh. " Tuts ! Cha 'n eil fearg agad rium annsachd. Tha fios agam, ro mhath. Gun teagamh tha Druimfearn na ghille deas cuideachd, ach cha an 'eil e gle shàbhailte an nochd air a bheinn ud thall. Tha Bogach na Mna-Sithe nach do reodh riamh fhathast, agus Creag an Aighe agus te-he ! Cha rachainn fada an urras air cuid dhiubh thighinn dhachaidh na 's mo na Ealair bochd. Tha e air a radh gu bitheanta gu an do laigh sùil na mna a Gleann Urchaidh air Druimfearn air an Fheill Màrtainn mu dheireadh, o chionn gu robh e dol le Morag Chaluim, nighean a ban-charaid."

" An i an leanabh liudhaig spàgach ud, gu dearbh !"

" A Dhe, cha an aithne dhomh dad mu dheighinn sin ! ach tha iad ag innseadh dhomh gu robh i suas aige anns a h-uile ruidhle aig banais Bhaldaidh Gibidh, co dhiubh, agus is e gùn de bhreacan Clann-a-Leathain a fhuair i air a shon—chunnaic mi e le mo shuilibh féin."

" Breugan, breugan, breugan," arsa an nighean, a bilean tioram, a làmhan agus a casan, a sior ghluasad gus ni eiginn as an rathad a dheanadh a chum an cràdh a bha na cridhe a mhùchadh. Cha robh i ach mar eun beag gun chobhair an lamhan a chreutair ghòraich.

Bha esan, ach beag, a sgàineadh le gàireachdaich an taobh a stigh, ni a bha air a chleith leis an t-sneachd agus na preasaibh a bha na aodann.

"Ach cha an ann air pòsaidhean no air breacan a bhios tusa, a smaointean a Mhàiri le d' òigear fhéin is e rag shuas an sud. Biodh Druimfearn aig Morag ——"

"Thu fhéin agus do Mhorag! A Shiudarman, mur a robh thu nad chreutair gòrach mar a tha thu, chitheadh tu nach biodh gnothuch aig fear coltach ri Donnachadh Dhruimfearn ri sliochd Mhic Caluim, clann Ceaird nan tri fichead glòichd."

"Glòichdean an so no an sud, faic iad an Caisteal Dhuntroin! Agus tha Druimfearn —— "

"Druimfearna a rithist! Co tha smaointinn air Druimfearn, peata mór a mhathar, creutair bog, bog, rud bochd air mhi-chéill mu iomain agus chluichean—agus—agus—Rach a steach a ghlagaire, agus—O, mo chridhe, mo chridhe!"

"Calum Crubach," sheinn am fear beag gòrach le fhead; agus air m' fhacal cha bu bheag an fhala dhà a bha aige! Dheàrrs an lasair an sùilean na h-ighinn; stailc i a cas le buaireas air an t-sneachd. Dh' fhaodadh i dol a stigh, ach leanadh Siudarman, agus bha an donas ann: bu cho math dhi a sgeul innseadh aig crois an rathad agus sin a thachairt. Mar sin dh' fhuirich i.

"Thig a steach, a ghòrag!" thuirt a mathair a tighinn thun an dorus, a guidhe oirre; ach cha d' thainig.

Thug am bodach beag, piob bheag as a' phoca mhór, agus thòisich e ris an toit. 'Nuair a chaidh am bior teine as bha an dorchadas a' laighe air a ghleann, agus bha cailleach oidhche anns a' choill an taobh thall de an t-sruthan a' gearain mar gu am biodh leanabh. Aig a h-uile tarruing de an phiob bha sùilean an t-saighdeir a' boillsgeadh mar gu am biodh sùilean feocullain, agus bha iad a cheart cho furachair. Chuir e stigh facal aig amaibh a rainig cridhe a' chreutair bhochd, mu dheighinn cho maslach agus a bha e do nighinn a gaol a thoirt gun iarraìdh, agus cho an-iochdmhor agus a bha e do leithid a' bhi sealltuinn le fiamh graidh agus gun ni 'nan sealladh ach lochd. Bha cainnt ghòrach mu dheighinn féin am measg a bhriathran; mu the a dh' atharraich a h-inntinn agus a chaidh gu leabaidh agus bord fir eile, mu chluich anns a' ghleann agus mu thiodhlacaibh an àitibh eile; agus mu mhathair Ealair Bhàin, agus an giulan a bha aig Fear Dhruimfearn agus ban-charaid na te a Gleann Urchaidh. Agus bha an seanchas uile air aimhreit, mar a tha an sgeul a dh' innseas Loch Finn aig muir làn air a' chladach an uair a tha a ghealach air Sithean Sluaigh. Bha an nighean a' gul gu goirt. "A dhuine!" arsa ise, "nach toir thu dhomh tàmh aon oidhche gu am bi fios agam mar a tha." Rinn an t-amadan gàire rithe agus ghabh e sios anns a' spàgail do thigh a' choiteir agus chaidh Mairi a steach bho an dorchadas.

Bha na tràthan a' sior shiubhal bha an ceanglachan ceudna chon làidear a ruith air chuthach sios Gleann-Aora, sheall a ghealach a mach tiota beag troimh tholl, agus ghabh i tinneas bho na chunnaic i, agus dh' imich i seachad ann an cabhaig. Thàinig tabhunn cu chaorach thun an tighe anns an robh muinntir a' suidhe mu an ghealbhan mona, agus Mairi bhochd ag radh "O, mo chridhe!"

Ghabh athair an teaghlaich an lòchran staoin, tolltach, agus chaidh iad uile mach gu ceann an tighe. Chuir an lòchran snathadan caola soluis troimh dhorchadas na h-oidhche, agus e an crochadh rì corrag fir an tighe, dhanns a

bhàthaich, an sgàilthigh agus a chruach mhona a mach agus a steach do an t-saoghal, agus cha robh na neoil ach fad gairdein os an cionn.

Bha na fir a' tighinn a nuas an leathad ann am mùchadh sneachda, ag giulan rudeigin 'nam breacaìn. Bha an cu air sgur de chomhartaich, agus cha robh barrachd fuaim bho an fheadhain a bha tighinn na ge bu taibhsean iad. B' ann gle choltach ri taibhsibh a bha iad. Cha d' thubhairt neach guth gus an do labhaìr fear an tighe.

" Tha e agaibh an sin?" thuirt e.

" Tha, beannachd leis! na tha làthair dheth," thuirt gille an Fhìr thuarasdail; agus thug iad e sios is suas, far an robh am brat lìn geal—a rùnaich mathair Mairi air a son féin nuair a thigeadh a h-am—air a' bhord.

" Is e Ealair bochd a tha ann gun teagamh," arsa fear an tighe, is e mothachadh na feusaig ghil.

" C'aite am beil Donnachadh? Fear Dhruimfearn?" ghlaodh Mairi, agus i ga cumail féin fo smachd air dhi tighinn a steach bho cheann na bàthaiche, far an robh a h-aon de an luchd faire air dheireadh.

Bha gille Fear diolaidh an tuarasdail agus a thaic ri sgeilp-lann, agus aghaidh geal mar a' chriadh; bha Domhnull Ciatach ag innse' a naigheachd ann an cluas na sgalaig; bha fir Thulaich ag obair air an t-sneachda thoirt bharr am brogaibh. Am muigh bha dàn tiamhaidh na guilbnich aig a' ghaoìth.

" Mise an diugh is ann uime so a bhios an sgeul ri innse," thuìrt Phrainseas Ruadh mu dheireadh, le crathadh dheth cheann.

" Fear Dhruimfearn bochd ——"

" Druimfearn—seadh, c'àit air an t-saoghal am beil Druimfearn?" arsa fear an tighe le clisge.

Bha e' na sheasamh air beulthaobh a nighinn gus an rud a bha air a' bhord fhalach uaithe gus an cuireadh a mathair còmhdach air na brògaibh. Bha aodann Mairi mar gu am biodh aghaidh caillich tri fichead bliadhna agus a deich a dh'aois.

" Is ann aig Dia tha fios! Bha sinn a' giùlan Ealair sin sìos, buidheann mu seach agus a' leigeil ar anail. Is e obair dheuchainneach a bha ann leis na cuitheachaibh. Tha fuil air a thaobh an aite éiginn agus bha aig fear Dhruimfearn ri breid a chur air gus an fhuil a chumail bho bhreacan fear Dhruimfearn. Nuaìr a thàinig an t-am air son Donnachadh a dheanamh greim an dara h-uair, cha robh ball dheth ri fhaotainn. Tha e air chall cho cinnteach ris an fhiadh a mharbh an Diuc, agus bha sinn a' glaodhaich agus a' feadaireachd air a shon cunntas uairean."

Thug a nighean car beag thun an dorus, thàinig crith oirre, agus thuìt i mar gu am biodh ploc aig casaibh a mathar.

" Faic sud a nis! Nach bu mhise an t-athair truagh air a h-uìle dòigh?" arsa an sean duine le beul bog ri chairdibh. " Co a shaoileadh, agus i cho slan, agus gun i posda ri Ealair, gu am biodh i cho mór air a cur mu an cuairt? Gabhaidh sibh a lethsgeul air a shon, 'illean tha fios agam, oir cha bhi i fichead bliadhna gu am an tumaidh, agus a theagamh gu an do mhill a mathair i.

"Och, mata," arsa am fear Ciatach agus e a' suaineadh a bhoineid gu neo shocrach na lamhaibh, "Chunnaic mi as an céill gu leòr iad air son gille beò, agus cha mhór an t-ioghnadh nuair a tha am fear so marbh."

Thug iad a nighean a null do an t-seomar ri taobh a' chitsìn, agus chuir giollachd na deagh mhathar ceart i. Anns a' mhaduinn chuireadh buidheann deth na fearaibh air leth gu dol air tòir fear Druimfearn. Bha gloine aca mu an deachaidh iad dhachaidh, agus an uair a dh' fhalbh iad thàinig na bòchdain ann a' falamhachd domhain na h-oidhche: rinn iad gleadhar leis na h-uinneagaibh agus chrath iad crann an doruis: ach coid a b'aill leis an rud fhada gheal ud air anart buird lin bean an tighe?

Aig beul an latha bha aon bhoiriònnach le cridhe cràiteach a' sealltuinn anns an t-sneachda air son Siudarman an saighdear. Fhuair i e a' snaidheadh cas camain aig Geata Sronmagachan, agus a' feadaireachd mar gu am biodh an aimsir se seachduinnean an deigh Cuingis, agus na coilltean air ghoil leis an teas.

"Is aithne dhomh a h-uile ni mu dheidhinn m' uan beag bàn," arsa esan le briathraibh tlàth. "Gach ni mu dheidhinn, mar a fhuair iad Ealair, agus mar a chaill iad fear Dhrumfearn, fear a theagamh, is fearr, ach, co dhiubh, fear is mo a dh' ionndrainneas cuid a tha an so."

"Tha Dia trom, trom air creutair boirionnaich!" arsa chaileag bhochd. "Thug mi bréid do Dhonnachadh an de le rudeigin sgriobht' air, agus gheibh na fir aìr e an uair a theid iad suas an diugh do an bheinn ga iarraidh agus bhiodh e ——"

"Seadh, seadh, tha fios agam eudail. Cuiridh sinn sin ceart ar neo cha saighdear mi." Agus chas am fear beag a bhoineid air a cheann mar gu am biodh piobair. Ach an uair sin bha e duilich air son uamhair, agus tharruing e nuas air aodann i, agus thòisich e ri feadaireachd gus a shròn a chumail o bhioradh.

"Mo chridhe! mo chridhe brùite! tha iad ag radh rudan cianail mu Ealair, agus Donnachadh marbh. Bha bean a choiteir a' bruidhinn anns a' mhaduinn an diugh agus bheir so mo chiall bhuam!"

"Dall, dall," thuirt an saighdear," ach cha mhaslaichear thu ma is urrainn an t-amadan cobhair leat."

"Ach ciod e is urrainn duitse dheanamh mo Shiudarman bochd? Agus gidheadh, cha an eil a h-aon eadar Carnus agus Croìt-bhile ris an urrainn domh bruidhinn mu dheidhinn."

"Rach thusa dhachaidh a ghràidh ghil, agus ni mise ceart e," arsa am fear gòrach, agus air m' fhacal dh' amhairc e mar gu an deanadh e sin.

"Co aig tha fios?" Smaointich an nighean. Bha Siudarman càirdeil gu leòr ris a mhnaoi a Gleann-Urchaidh, agus thug a bhean a Gleann-Urchaidh aìr uairibh a giseagan do cairdibh. Mar sin chaidh Mairi dhachaidh agus i glacadh tomhas comhfhurtachd.

Le cuman lite agus crioman bracsaidh 'na bhroinn agus sgonn arain na phòca, a mach ghabh Siudarman gun fhacal ri neach air bith mu chrioch a thuruis. Dh' innis Domhnull Ciatach dha sgeul na h-oidhche raoir, agus c' aite an do ionndraìnn

iad fear Dhruimfearn astar beag an taobh thall de an Bheannan. Gheibheadh e an corp agus am bréid, thubhairt e ris féin agus e toirt a bhruthaich air aig Tarbhdubh. Is beag nach robh na coin cho fiadhaich is a bha iad an oidhche raoir, agus bha suil an latha neulach. Thriall na tràthan agus bha raontan Chill-Mun fada shios.

Cha robh ni anns an t-saoghal uile ach gile, agus sean bhodach gòrach le cota dearg a' triall thairis air. Chrom Siudarman an saighdear a cheann sios eadar a ghuaillibh agus e 'ga phutadh féin suas le bhata calltuinn, a bhriogais breacain na stiallaibh mu aobruinn, a pheiteag a' leigeil a steach geur-fhuachd na gaoithe an sud agus an so, agus a' toirt fasgaidh neo-fhialaidh d' a chorp truagh seargte. Cha robh de anail aige 'na dheanadh feadaireachd, ach thàinig corr phong de " Faill-ill-o " a mach le ospaig, agus eatorra mhionnaicheadh e gu fiadhaich ris na moidhich gheala a bha grad leum seachad air, a giulan cruaidh fhortan am beatha air an druim.

Ma bha an talamh geal cha robh na speura fad air dheireadh ; 'nam bu phàipear iad b' fhior fhoghlum sgriobhadh direach orra, oir cha robh sgriob eatorra. Chaidh cuairt fhada Bail' an t-Saoir féin a sealladh agus bha clach a' Bheannain am falach. Bha brògan an truaghain 'nan pluic shneachda, agus iad grannda, mór, gun chumadh ; bha chasan 'nan cnaip deighe, bha ghlùinean air chrith fo làn a chraicinn de chnamhaibh breoite ach, air na clachaibh dubha, is e cridhe an diunlaich a bha na chom !

An uair a dh' fhas an sneachda 'na ghlaodh air peirceall an fhuaraidh, shiabadh e dheth e le grad thulgadh dheth cheann, agus le gluasad mar sin dh' fhalbh a bhoineid. Bha a riobainean reòite a' sgailceadh a shuilean agus dh' fhag e i far an do thuit i gun urrad is sùil thar a ghuallainn. Bha a ghruag air a pabadh le pleoideagan a ghleidh an reothadh eadhon an deigh dhaibh tuiteam. Is e fior oidhearp a bha ann le anail an uchd a chleibh gu bonn leathad a Bheannain a ruighinn.

" Uain bhochd, a Mhairi bhochd a laoigh mo chridhe !" thubhairt an saighdear, le ospag ris féin. Bha e dol mu seach agus e leth dhall troimh an mhùchadh sneachda, an traths agus a rithist cas a' failingeadh agus e dol fodha air gach taobh. Aon uair lùb a ghluinean gu tur agus thuit e na thorr gun chéill ann an cuithe. Is gann a thogadh caoil nan dorn suas e, sgith agus mar a bha iad, agus bha corp an t-saoghal a' luasgadh na shuilibh an uair a bha e rithist air a chasaibh agus e feuchainn ri e féin a shocrachadh.

Tha tolman uaine ri taobh Bogach na mnatha sìthe, far am bi na daoine beaga dannsa ruidhleachan an uair a bhios a ghealach air, agus ràinig an sean laoch an t-àite sin le spairn. B'e bheachd 'nam biodh e shuas an sin gu am faigheadh e lorg air na bha dhith air. Ghabh e suas leis a chromag challtuinn a' lubadh as a dhéigh, agus a bhrogan a' sleamhnachadh le na bonnaibh cruinn sneachda. Ghabh e suas le misnich làn dhuine, ged nach robh ann ach creutair bochd faoin ; ghabh e suas gu an d' fhuair e chas air a mullach agus an sin dh' fhàilnich a chridhe, oir cha an fhac e ni dheth na bha e sireadh.

" Seallaidh mi rithist an uair a gheibh mi thairis air an dùsal fhaoin so, chi mi ni is fearr an uair a dhùisgeas mi," arsa an t-amadan bochd; agus feuch bha na madaidh air a mhuin! agus cha bu mhairean am fear a bha ann.

. . . . . . . . . . .

Gidheadh, mar a tha an sgeul ag innseadh, cha bu taibhs Fear Dhruimfearn. An uair a chaidh e air seacharan rinn e an Camus dheth, far an robh Ni' Chaluim, a thàinig a rithist gu theallach agus a thug cioch do a shliochd. Agus an uair a bha mathair Ealair ag ullachadh a' chuirp anns an tigh aig Cill-Mhun, fhuair i air an lot bréid le obair ghréis a chaidh leis gus an dachaidh bhuan an cladh uaine Innis-fhail. Dh' innis na litrichean a bha fuaighte ann an goraiche mna, a sgeul mar so:

" Pògadh e mi le pògaibh a bheoil; oir is math do ghràdh seach fion."

# COGADH.

Bha an comh-thràth ann an uair a tha aimsìr, ar leinn, a tàmh, agus a tha latha agus oidhche a' tarruing anail gu gleachd co bheir buaidh. Thòisich coileach, le muineal tùchanach, ri gairm shios aig Slochd-a-Chùbair. Bha soirbheas aotrom geur a' tighinn bho an t-Sroin agus a' deanamh gluasaid am measg nan craobh an gàradh mór an Diuca, agus bha na feannagan a' bleith an gob air na crannaibh-faidh-bhile, oir bha fios aca gu am b' e so roìmh-theachdaire an latha. Ach fhathast bha am baile sìnte mach na shioram suain. Bha na frith-roidean agus na clamhsaichean iomchuairteach cho dubh ris an t-sloc. Cha robh ach aon solus anns an àite uile, agus is baile mór agus boidheach e, gach tigh le staidhir ard air an taobh a muigh, agus uinneagan gloine, air chor agus gur neonach nach 'eil an Righ fhéin a' toirt fainear tighinn a chomhnuidh ann, ged nach biodh ann ach air son comfhurtachd agus cuìdeachd Mhic Cailein Mhóir. Aon solus, spleucach buidhe, am measg toit thiugh na mòna, a' tighinn a mach bho dhorus fosgailte Sìne Rob, le aghaidh air a' bhàgh air a' laimh thoisgeil, aìr rathad mór na Galldachd.

Thigeadh Sìne an drasda agus a rithist agus sheasadh i aig an dorus, meall dorcha anns an t-solus bhuidhe, a dh' fhaìcinn an robh an latha air a chois air Beinn Ime, no a thoirt sùil air clàr-aghaidh a' bhaile gus fhaicinn an robh muinntir a' gluasad.

" Gun leus, no leus! Cadal! Cadal! Is tearc iad a tha dealachadh an diugh ri fear, le cridhe cho ciùirte ri Sìne Rob."

An sin air ais thun na greadaig, oir bha i a' fuine bhonnach gu dol an dorlach a fir agus e falbh do an chogadh. Cha do dhruid i sùil fad na h-oidhche. Bha Rob a' srannail ri taobh, gu socaìr, trom, agus i na sineadh air leaba deth fheur bàn, a' geur amharc air na sparraibh dubha learaig a' bha boillsgeadh ann a solus a' chagailte. Bha i 'mhuinntir Chrarae, agus bha sluagh an àite sin air an toìrt suas do shaothair na h-eanchainn, agus chaidh i air a h-aghaidh a sior smaointinn. Mu dheireadh cha b' urrainn i a chuis a sheasamh na b' fhaide, agus leum i air an urlar gus a h-aghaìdh a chur air an latha ùr, agus gach ni a bha an dàn leis.

Is beag teagamh a dh' fhaodadh a bhith mu mhaitheas no olcas an dàin. Bha e sud a bhliadhna an deidh dhaibh tòiseachadh ri togail a' Chaisteil, earrach anmoch a' tighiǹn an déidh geamhraidh an-iochdmhoir, gun deargadh éisg air son nan iasgairean bochda, anns na cuantaibh uile, agus muilt-fheoil dhubh-cheannach aig se sgillin Shasunnach a chliathach. Agus bu bheag umhail a thug Sìne agus a seorsa do cheann-aobhair nan cogaidhean. Glé bheag, is cinnteach, agus is ann mar sin a tha a thaobh chogaidhean, ach co dhiubh bha iad ann; agus b'e rìan an Diuca agus a mhaithean gu an eireadh an sluagh le crios agus sgiath, agus gu an gabhadh iad an rathad sgìth, mar a rinn an athraichean rompa. Bha cuid ag radh gu am

b'e an sean chleas aig coin Inbhir-Lochaidh (reub is glac iad !) a bha ann ; feadhain eile gu an robh mac diolain éiginn ri tuasaid ris an Diuc mu na Stiubhartaich Phàpanach—gille gòrach do am b' ainm Tearlach le gràisg de Eirionnaich fhiadhaich agus Leathannaich, Domhnullaich, agus Camshronaich luideach as a dhéidh bho na h-eileinibh agus as an Aird-a-tuath.

Co-dhiubh b'e " Truis agus bi falbh " an riaghailt an duthaich nan Caimbeulach bho Chruachan gu Comhal, bho Chinntir gu crioch Cheapachain, agus b'e sin fearann grinn, stuadhach an fheoir bhrighmhoir agus nan coilltean tiugha. Na dheis-meadhoin bha an Diuc Gilleasbuig, a' toirt crith-fhuaim air a sgéith air latha fuar Màirt, agus troimh an oidhche bha claidh'nean 'gan geurachadh bho chladach gu cladach. Sin cogadh agaibh—na is luaithe na lasair, na is cinntiche na facal beoil agus is truagh am fear a their " ciod air son ?" ri cheann-cinnidh." Gidheadh cha robh Rob Donn na iochdaran do fhear air bith ; oir bha e de shliochd nan goibhnean chlaidh'nean a' ghlinne, agus bha sgriobhadh aca gu an robh còir am fearainn suidhichte orra air son deagh lannan stailinn a bhualadh a mach air an innean, agus cha b' ann air son seirbhis air bith eile. Bochd agus mar a bha e, dh' fhaodadh e aon ite a ghiulan na bhoineid 'nan robh spéis aige anns an t-seòrsa, agus cha robh neach ann bu mho uaill na e anns na daoine bho an d' thàinig e. Ach thairg Elrigmor—sean duine caol gun mhóran càileachd airson tuasaid—fichead punnd Sasunnach do fhear a rachadh na àite fhéin leis na Caimbeulaich ; agus ghabh Rob an t-airgiod agus iasad de chlaidheamh Elerigmhoir, a dh' aon chuid air son na duais agus a chuid eile air son cothrom cluich le Claidheamh mór an Ridire.

Arsa esan ri 'mhnaoi agus e gliogadaich nan Seòras na làimh an latha fhuair e iad, " An so tha duais gaisgich ; agus air m' fhacal tha e beag gu leòr airson fuil deagh ghobhain lann."

" Na abair sin a Rob," arsa Sìne. " Och ! cha 'n 'eil mi ach a' fanoid ort a bhean an tighe. Bu treun na coin a chuireadh an aghaidh air tosgaibh tuirc Dhiarmaid. Mar ghaoth air moll—truis !—sgapaidh sinn iad ! An ceann seachduin bi mi dhachaidh."

" Ann a' seachduin ?"

" Seadh, gun teagamh a Shìne. Ceannaichidh mi damh no dha leis an airgiod air an rathad gus an toirt dachaidh leam, oir cha 'n 'eil móran ri thogail ann an arm an Diùc agus is mò am beud ! Is ainmic a thàinig mo sheanair dhachaidh bho na cogaidhean gun bheagan cheann chruidh air thoiseach air."

Is ann mar so a chaidh an t-airgiod ann an sporan Rob Dhuinn, agus bu luaithe sgathadh Sìne a teanga le deud na dh' iarradh i roinn dheth bho fhear a' dol a mach am measg choigreach agus chlaidh'nean.

Cha robh aig an leanabh ach aon fhacal do h-athair bho an tràth sin gu an d' fhalbh e, agus b' e sin " Cocàrd." Cha b' aithne do an leanabh ciod e bha ann, ach gu am bu rud breagh, cosgail e, ball-cluiche a rachadh athair astar mór gus fhaotainn.

" A dhà no trì dhiubh, a ghràidh ghil !" theireadh Rob Donn, gu caoimhneil, cridheil. " Bi iad cho tiugh ri cnomhan air an làr an tràth a chi sinn a chuid mu

dheireadh de na h-uaislean a tha 'gan caitheamh 'nam boineidean.'' Agus bha sùil bhog, thais aige air an leanabh, spreòchan bàn tana, nach d' fhuair a chuid a b' fheàrr riamh de ghaothaibh reòite gheamhraidh. Ma bha na cocàird ri am faotainn air son ceithir-la-deug còmhraig gun chadal, gheibheadh Rob Donn iad air a son.

B' i so mata a mhaduinn gus àirneis cogaidh a chur uime agus dol air ruathar a shireadh nan cocàrd.

An ceann greise dh' ealaidh leus crùisgein a mach aig stuadhaibh a' bhaile, agus lion an dorchadas le fàileadh teine na mòna ùire. Rinn an Aora, agus i dol seachad le ùprait air dorus Sìne Rob agus a' tuiteam le glug ann an Lon-a-Chùbair, an aon fhuaim a bha ri chluinntinn anns an tigh air a' mhaduinn ud.

Shuath Sìne a mhin le lamhan agus chaidh i rithist thun an doruis a ghabhail seallaidh agus a dh' éisdeachd.

'' Seadh ! seadh ! air an cois mu dheireadh,'' thuirt i rithe féin. '' Tha solus a Mhàidsir an sud agus Ceit Mhór air a bonn gus am biadh maidne a dheasachadh, agus dèarrsadh a bothan an fhigheadair. Tha tigh a' Phrobhaiste dorcha—an duine bochd—is beag umhail a tha aig a' bhaintighearn !

Bha i air tì dol mu an cuairt agus a stigh 'nuair a thàinig nuallan pìoba bho cheann a' bhaile, agus thòisich am fear a bha cluich ri na duis a ghleusadh. '' Ochan ! ochan ! arsa Sìne bhochd, oir an so da rireadh bha crioch air a dòchas, cha robh tionndadh air ais bho thurus an Diùc. Dh' éisd i tamull beag ris a' ghleusadh mar gu am b' e bu cheutaiche de na puirt mhóra, agus thug e na cuimhne, gu neònach, a cheud ruidhle a dhanns i le a fear, ri fàsgadh a cheart chraicionn caorach. An sin rinn na gaothaichean ràn le fonn '' Baile Ionaraora.''

'' Och a Dhé ! sud e nis ! Eirich a Rob !'' ghlaodh i ris an fhear a bha am measg nam plaideachan, ach cha robh feum air a' ghairm. Sheirm am port chruinn-eachaidh fada shios ann an seòmraichibh a' chadail, agus bha Rob air glan dhùsgadh, le laimh air a leis gus an claidheamh a ghlacadh.

'' Air m' fhacal is ann a shaoil mi gur e an camp a bha ann, agus iadsan air ar muin,'' agus rinn e gaire socharach na fheusaig.

Ghabh Dòmhnull Dubh, dara pìobair an Diùc, sios is suas an t-sràid, a cheart fhear a dh' fhòghluim ealdain a' chiùil cho fileanta bho Chlann Mhic Cruimein Bhoraraig, agus bha meòir cho milis aige ri Padruig féin agus misneach a rachadh mu an cuairt an t-saoghail. B' aobhar uaill dàsan, da rireadh, a bhith na fhear-gairm gu cath ! Leum soluis gu na cèarnagaibh gloine anns na h-uinneagaibh, agus rinn iad striochan troimh sgàinidhibh nan dorsan, agus thàinig fear-frithealaidh a' Mhàidsir bho àite—cadail, a' miannanaich le beul coltach ri gunna cam, lòchran an crocadh ri chorraig, agus e dol do an stàbull a chur na diollaid air each a mhaighstir. Chaidh uinneag seòmar-mullaich suas le garbh bhuille, agus chuir Padruig Mac-an-t-Saoir an saor a mach a cheann cràsgach agus dh' analaich e an t-àileadh. Bha e muir-tràigh anns an dà bhàgh, agus bu lugha bha anns a' bhaile de fhàileadh toit na mòna, na feamain agus saillteachd na mara. Bha aon reul an crocadh anns an Aird-a-tuath thairis air Dunchuaich.

## *Cogadh.*

" Is math an latha tha aca airson toiseach an turuis co-dhiubh," arsa an saor. " 'Nan robh mise clach no dha na b' aotruime, agus cuideiginn agam a shealladh as déidh na bùth, bhithinn fhéin a' falbh air a ghnothuch so." Tharruing e stigh a cheann, agus babaid na boineid leathuinn a' crith gu luasganach, agus dhuisg e bhean gus a chuideachaidh le aodach.

" Aora, Aora, Bail' Innearaora,
Fhuair mi cuireadh gu Bail' Innearaora;
Fhuair mi cuireadh ach 's beag eile fhuair mi,
Aora, Aora, Baile Chailein Mhóir!"

Bha Dòmhnull Dubh shuas aig a' Chrois agus e air at mar gu am biodh buta lin, a' seideadh air a' chuthach, a chridhe bualadh le dealas pìobaire. Bha dorsan a' bualadh, uinneagan a' diosgan 'nan céisean, glaodhaich bhàn a' dol bho thigh gu tigh, agus chluinnte gàire agus caoineadh leanaban air an ùr dhusgadh bho an aislingean bruailleineach. Fada shuas air an rathad mhór bha crùithean eich a' bualadh gu cridheil le bodhar fhuaim air na clachan, agus an ùine ghoirid thàining an Còirneal a' trotadh troimh na Roinn-Chuairtean; a phearsa àrd nochte direach, dorcha, ri stuadhan donn nan tighean. Bha guth aige mar gu am biodh guth fiadh damhair. " A Phìobair," ghlaodh e, " sguir de an phort spagluinn sin agus tabhair dhuinn ' Sgioblaich is falbh,' agus e tarruing na sréine gus an robh an t-each air ais gu shleisnean, agus gu an cuidicheadh Dia leis a' Chaimbeulach nach 'eil air laimhrig a' Chàidseir mu am bi a ghrian os ceann Rudha na Sròine!"

" C'àite am bheil port coltach ris?" thuirt Dòmhnull ris féin, agus e leasachadh gaothaiche le ionga na h-òrdaig. " Is math is aithne dhaibh e far am beag leò e féin agus a spagluinn!" Ach dh' éirich e leis na duis air a ghuallainn, agus suas leis a' phort a bha a reir toil a' Chòirneil. Sheas an Còirneal ri thaobh aig stiorap an eich ann an solus donn-ghlas na maidne, a cheann fhathast aotrom leis an t-searrag fhìona a chuir bean an tighe aig Leacnamban air a bheulthaobh mu an do chuir e cas-bheirt thar diollaid. An sin ghluais am baile gu cùisean an latha. A mach ghabh each a' Mhàidseir a' gleadhraich thar nan clachan gu a dhorus féin; dh' fhosgail seòmar tasgaidh nan arm, agus bha sean Anna Bheag, aig an robh an iuchair na gleidheadh, air a togail bho an làr agus air a giùlan a steach leis na bhrùchd de ghillean òga, air son greim fhaotainn air na gunnachan ùra a thug Lathurn Cleireach a nuas bho an Mhachair. Bha màthraichean agus mnathan a' crochadh phocana anns an robh breacagan tiugha de aran, agus càise agus na sean chungana Aorach air son lotan claidhimh, air criosan nam fear bu shine. 'Nan robh an dòigh féin aig na caill-eachan so b' e an àirneis cath, mulachagan càise agus osain thiorma, agus gun idir fudar no peilear. Rinn na fir gleadhraich le an uchd àrd agus briathran móra 'nam feusagan, agus gun ainm suarach gu leòr air son na graisg a bha iad a' dol a sgapadh —'gam moladh féin agus a' deanamh fàisneachd cheutach mar a rinn na daoine bho an d' thàinig iad, agus rinn iadsan sin le barrachd còir nuair a b' abhaist do mhuinntir a' bhaile a bhi dol móran na bu trice do na cogaidhean. Oir thug iad ruith chàinidh air na leanaban air son na bha iad a' deanamh de fhuaim, ged a bha an sùilean a gabhail beachd air gach car de na ciabhan ruadha, agus gach cleas, anns

an tiota mu dheireadh, gu bhi smaointinn orra nuair a bhiodh an rathad a bha rompa fada agus déistinneach.

Stad ceòl Dhòmhnuill Dhuibh tamull agus sheirm guth a' Chòirneil àrd os ceann a' bhaile, a mosgladh na cloinne bige bho an cadal, agus 'gan cur gu éirigh agus glaodhaich.

"Fheara mairnealach! O dhaoine leasga! A mach sibh! a mach sibh! Cha robh na Caimbeulaich riamh cho mall gu imeachd Tha an t-àm a bhi a' bogadh nan gad."

Teann air an ais dh' fhosgail na dorsan làidir anns an ballachan agus a mach ruith an sluagh. Rinn na brògan sliòbadh is tartraich; fir le mosgaidean, claidh'nean, biodagan agus sgiathan a ruith sìos an t-sràid, agus mnathan agus clann as an déidh. Lìon buaireas am baile, bho thaobh gu taobh, agus bho cheann gu ceann, agus bha na caol shràidean agus na clamhsachan a' dearsadh leis an t-solus a bha a' sruthadh bho dhorsan fosgailte. Gach sean is òg, an gille agus a' nighean le gruaig fo stiom, mnathan le naoidheanan air a' chìch, bodaich agus cailleachan, ghabh iad thun a' chruinneachaidh aig a' Chrois, a' fagail an tighean fosgailte do an ghaoith agus do an t-saoghal. Bha na cait a' crònan aig na gealbhain, agus thàinig fàileadh feamain a' chladaich a steach ri an taobh.

"Tha sibh agam an so mu dheireadh," arsa an Coirneal, agus e danarra, dorcha na shnuadh, a' toirt sùil gheur air an t-sreath dhaoine. "Is beag cliù a bheir sibh, do mo chinneadh no do mo cheann-cinnidh, agus so an t-slighe do mhachraichean na Galldachd, agus is e mo ghuidhe, mi bhi an sin am measg nam fior shaighdearan le càil air son marbhaidh agus eolas ceart air basbaireachd agus cuilbheireachd. Comhrag goirid agus slaodadh air sgornan an Ridire dhiolain, agus sin na bhiodh ann. Cha an 'eil an so ach àireamh bhuachaillean, fhigheadairean, agus ghillean seilg agus iad a' cumail na mosgaid mar gu am biodh stoc càil."

B'e an duine so—an Coirneal—fear de Chaimbeulaich Chreig-nis; Dughall a b' ainm dha, brathair Lachainn a fhuair am bàs an àite do am b' ainm Fontenoi an samhradh so chaidh, gle mhór aig an Diuc, agus cha tigeadh do fhir a bhaile dad a radh. Ach mhallaich iad a shuilean ri cach a chéile air oisinnean am beul, agus, ma thuig e iad, bha de thoinisg aige na dh' fhuirich samhach.

Bha na mnathan agus a chlann bheag agus a mhuinntir aosda 'nan seasamh, grunn mór dhiubh, air cul each a' Choirneil. Bha làir a' Mhàidseir, agus e fhéin anns an diollaid a' deanamh dannsa neo-chneasda dlùth do na Roinn-chuairtean, i lan beothalachd agus deagh bheathachaidh mar bu chòir do each cogaidh a bhith, ach tuilleadh agus a chòir mar sin air son duine a bha tomhas se cromaidh deug mu an mheadhoin agus e lan éisg is leanna. Thàinig a' mhaduinn gu mall bho Ghleann Beag, gu h-oiteagach geur. Bha Stob-an-Eas na sheasamh gu dubharach anns a' ghlasadh, bha an lan na shìneadh gun chaoimhneas, gun subhachas, bho chladach gu cladach.

Bha Sìne Rob, agus an leanabh a slaodadh ri cord a brat aghaidh, comhlath ris na mnathan eile, a' fagail slan aig a fear, agus i am breislich le da chuis mhulaid—a dh' aon ni air son e bhi falbh, agus a rithist gu robh fichead punnd airgid aige na

sporan a bu mhath e as aonais; oir bha e fagail na mnà gun ghròta, agus gun ach aon bholla mine anns a ghirneileir, agus buideal beag de dh' iasg saillte.

Bha an soirbheas, gun lasachadh, a sior thighinn o'n t-Sròin, agus laigh e gu cothromach air siùil nan se bataichean a bha a' giulan fir an Diùc thairis gu Comhal. Chuir an sgoth air Brog-an-Tuirc a mach o thir an toiseach, e féin aig an stiuir 'na chota tearrte; lean càch, trom, luchdaichte, dlùth aig a sailtean. Aon an déidh aoin thog iad air falbh bho an laimhrig. Thug na fir dhiubh agus luaisg iad am boineidean, agus dh' éigh iad gu suilbhir, bosdail, a reir an deagh ghean bu ghnath do Chlann Diarmaid aig tùs agus deireadh nan creach.

"Gach beannachd leibh!" ghlaodh an fheadhain a dh' fhàgadh, le suilean deurach; agus ghabh eadhon bean a' Phrobhaiste bròn innte féin 'nuair a chunnaic i a fear, agus a bheul-iochdair air chrith, a gabhail seallaidh timchioll seòl a' bhata mu dheireadh. Caithream agus caoidh, seinn agus ochain! sud iad air laimhrig agus air cuan, ar muinntir féin, ar muinntir ionmhuinn; agus c'àite an robh an leithidean aig uair na teinn, agus a bha feum air cridheachan treuna bàigheil?

"Seasaimh air ais a luchd dàimh," ghlaodh an Coirneal a' cur nan spor ris an each agus a marcachd gu surdagach—agus b' e sin an duine breagha—gu ceann a' bhaile far an robh am Màidsear, air los gu an gabhadh iad gu luath timchioll ceann an locha air son comhalachadh ris an fheachd aig a Charn-Dubh.

Sguir Domhal Dubh deth chluich aig toiseach sgotha Brog-an-Tuirc cho luath agus a shluig i a cheud thaomadh sàile, agus na fir anns gach bata a' seinn an t-sean orain mara, "Aora mo chridhe tha mi a' seòladh":—

"Aora mo chridh' tha mi seòladh a' seòladh,
Cian do 'n Deas air bràighe 'chuain;
Aora mo chridh' is fuar am fearann coimheach,
Is cràiteach an coigreach le slatan na dhorus,
Aora mo chridh'!"

Thàinig e air ais air a' ghaoith cho tiamhaidh agus gu am bristeadh e cridheachan; a' tuiteam agus ag éirigh mar a thogradh an soirbheas, agus bha na corracha-griodhach le an amhuichean fada, a' seasamh aig oir na tuinne agus an cinn an aird gu éisdeachd. Sgap agus lùghdaich na siùil, agus dh' fhàs am port fann, iosal, agus chailleadh e mu dheireadh ann am bristeadh nan tonn air a chladach, agus chuala cluasan an luchd éisdeachd na guilbnichean, le an sgreadail mhalluichte, gu farumach os ceann Poll-a-Chùbair. Latha fuar, glas le uisge aig a' cheann mu dheireadh. A Chreag Dhubh àrd, le a craobhan giuthais agus fearna, agus chaoran, lom, gun churam os ceann a' bhaile fhàs. Latha geal soilleir, agus na cruisgeinean agus na coinnlean le an lasair ghlas-neulaich anns na tighean fàs, le an dorsan fosgailte ris na sràidean, na caol-shràidean, agus na clàmhsaichean falamh!

## II.

Is ann aig an fhear-shiubhail a tha, daonnan a chuid is fearr, agus is truagh, truagh cridheachan na muinntir aig a bhaile! An ann air son cogaidh no cluiche a thionndaidheas duine a shàil air a dhachaidh agus a ghabhas e an saoghal mar

aghartan! Tha leigheas aige na eallach air son curaim cho math ri lotan, oir tha nithean ùra a ghnath a' tachairt. Tha an rathad a' lùbadh troimh na glinn neònach; tha na beathaichean a ruith am measg feòir is rainich do na coilltean; tha chlann-nighean (muirneagan nam beul meachair) a tighinn bho eadradh a' chruidh ghuaillfhinn, agus a' sealltuinn le an suilean tlàth, doilleir, anns an dol seachad, agus tha sgeul ùr aig oisinn a' ghealbhainn anns gach tigh-osda. Faodaidh gach ni dhiubh sin tuiteam do fhear an eallaich; ach is fearr cranchur a' churaidh le stàilinn air a leis, teine aig a chridhe, agus gach stad ga thoirt latha na's dluithe dhaibhsan a tha e sireadh.

Ach a mhuinntir a dh' fhagadh anns an t-sean larach! Mo thruaighe! mo thruaighe! Moch-thrath, agus teas gréine, agus an oidhche a' crùbadh a steach, an uair a dh' fheumar an dorus a chrannadh air fear na seabhaid; an t-ionad ceudna ach dith air, agus gun ach tuaiream, cia mar a tha an t-aon ionmhuinn a mach air ròidean coimheach an t-saoghail fharsuing.

Astar gu math fada shuas anns a' Ghàidhealtach chian, bha na Caimbeulaich air an rathad. Seachad ghabh iad air Loch Sloigh agus Gleann Falaich, Raineach neo-thuarail agus Beinn Aldair chas, feur fliuch agus bruthaichean ceòthar gach maduinn, agus gach oidhche ag aisling air leabaidh shocair fraoich.

Bha bean a' gul an Achadhdunan o chionn gu an robh a fear air falbh agus clach an teinntein fuar, agus bha sporan Rob Dhuinn air fhalamhachadh aig a casan ged nach b' aithne dha eadhon a h-ainm. Ach smaointich e air féin agus thubhairt e, "Cumaidh mi an dara leth, oir is fada an t-slighe air thoiseach oirnn, agus is bochd a bhi air an rathad am measg choigreach gun aon bhonn cruinn anns an sporan." Cha robh sin ach astar latha bho Shìne Rob, agus bha ise a' deanamh a suipeir air brochan, a ceud thrath de an latha.

Bha camp fir Earraghaidheal air taobh abhainn Speidh, agus bha cluich chairtean mu na teinntean, na mosgaidean gu lainnireach, agus na pìoban a' cluich na b' fhearr gu tàladh no gu dusgadh.

"Cuiridh mi m' uaireadair air a gheall an turus so," arsa Gall duaichnidh ann an teas na cluiche.

"Is e uaireadair Rob Dhuinn a ghrian air Tom-an-Uardar," arsa an gaisgeach, "ach an so tha deich Seòrais bhuidhe," agus a mach chaidh a chuid de an t-saoghal am measg freumh na roid.

"Truis beannachd leat!" agus rinn na buinn gliong am pòcaid an fhir eile.

"Tha pailteas far an robh e, agus crodh gu leòr a bharrachd air sin," arsa fear na spagluinn, agus e tionndadh air uilinn a' feadaireachd "Crodh Chailein."

Ach leanadh na thogras an druma, tha ar sgeul-ne ri taobh a ghealbhain. Cha an e fuaim an stàilinn agus cath nan ridearan ach bàs an aoin leinibh a tha ri aithris.

Bha Sìne Rob na tigh air rathad mór na Galldachd, a' fulang na gorta leis an fhior uabhar Ghàidhealach a chumas aghaidh thoilichte ris an t-saoghal aig eaglais no feill. Cha robh eadar i agus goile fàs ach maorach agus luibhean, oir cha robh plang aice ri chur a mach, agus bha an te bheag a' faotainn na bha de bhaine tighinn bho Mhaili bhreac, agus bha ise dol air an t-seasgach mar a bha am breith a' dlùth-

achadh. Aig bristeadh an latha chìte bhean, glas-neulach, tana, geur-shuileach a mach anns an tràigh mu an robh na bàtaichean a' tighinn a stigh, a' spliutadh an gainneamh nan linneachan air son phartan, no a' tolladh na traghad le da mheòir ealanta gus na muir-sgeanan fada a tharruing bho an àite falaich. No shàthadh i maidean beaga anns a' ghainneamh, agus streang eatorra air a teannachadh le dubhain biadhte, gus an t-iasg a bhreugadh aig muir làn. Ach cha robh i ach mi-fhortanach gu dearbh, oir bu tearc an t-iasg a thàinig thun a chulaidh-bhuairidh gu bhi air an togail as a rithist aig an tràghadh.

Os cionn Cill-Maolrubha air taobh na mara bho Dhunchuaich, an dùmhlachd agus dubhar nan craobh, agus am measg nam boglaichean, bha chreamh a' toirt bolaidh do an àileadh. Chruinnicheadh Sìne iad so agus an fheanntag cuideachd, agus dhiubh sin dheanadh i eanaraich thana: ach cha bu lòn so do ghoile neach a mhuinntir Crarae.

Anns an oidhche, an tràth a bhiodh an te bheag na cadal, bhiodh a mhàthair le breacan mu guallain, casruisgte anns an dorchadas, a' dol seachad air muinntir a bhaile am beòil nan clamhsaichean, gu h-ealamh, agus eagal oirre gu am bruidhneadh iad rithe, agus bhiodh a cridhe làn cìocrais air son cuibhrionn de an t-suipeir eireachdail a bha cur ceò a mach air dorus a caraide, am marsanta beirteach.

Bhiodh i mar thaibhs, aig uairibh eile, a dol mu an cuairt Laimhrig a' Chàidseir, no stòil a' chutaidh far am biodh i sealltuinn air son eisg a thuiteadh bho na linn, agus an sin thachradh bean òg rithe.

"A Dhé, a Shìne Rob, an tusa thà an so?" "Dìreach, Sìne eudail, a dh' fhaicinn iomairt a' bhaile agus fàileadh cairteadh nan lion. Is toil leam fàileadh a chairtidh agus is beag na bheir an soirbheas leis suas rathad mór na Galldachd."

"Cha an 'eil thu tighinn a mach ro thric o'n dh' fhalbh na fir do an Ard-a-tuath. A bheil sibh gu math aig an tigh—an te bheag, gu am beannaicheadh Dia i!"

"Tha i gu ceutach m' eudail. Air m' fhacal is ann tuilleadh is reamhar a dh' fhàsas sinn air an oighreachd a fhuair Rob bho fhear Elrig-mór." "Is ann da rireadh, a Shìne, is ann a bha am fortan mór! An uair a gheibh duine bochd"——

"Hut tut! Bochd no beirteach, bha an àite féin aig mo mhuinntir air taobh Loch Odha, agus is beag feum a bha aig mo Rob-sa air airgiod salach Mhic Neachdain; ach bu chaomh leis riamh; Horo, ghealladh i, agus is ann mar sin a tha e 'nam measg."

"Seadh, seadh, ma 's ann mar sin a tha, bha mo mhuinntir féin math gu leòr aon uair; aidichidh tu féin gur a bochd am plàsd sloinne sinnsireachd air son cràdh anns a' ghoile. Air mo shonsa bu chaomh leam pailteas sgadain agus airgiod anns a' bhaile. Cha robh againn ach an dubh bhrochan air an aon tràth a bha againn an diugh, agus mo mhàthair tinn."

"Och! a ghaoil, a ghaoil, agus mise bosd mu phailteas! Is beag, gu dearbh, na tha air mo bhòrd féin, ach tha deannan mine agam 'nan tigeadh tu air a shon anns a' mhaduinn."

"Tha sibh glé chaoimhneil a bhean mhath. Cha bhiodh ann ach iasad."

"Seadh gu dearbh, bi creutairean a' ruith a mach a goireasan an dràsd agus a rithist, agus b' e gnàths na Gàidhealtachd riamh:—'Is leatsa mo chuid agus is leamsa do chuid-sa.' Ach feumaidh mi bhì coiseachd."

Agus feadh a bha Sìne dol a dhìth le gorta, cha robh aon fhacal bho na gaisgich a bha air falbh aig na cogaidhean ag innse mar a bha iad, mur a tigeadh an dràsd agus a rithist ceann no earball sgeòil bho cheard a thigeadh an rathad, no bho fhear giùlain bho an Mhachaire mu chruinneachaidhean, agus ràn na pìoba móire agus buillean cruaidh. Chum an Diùc fhéin each no dha agus deagh mharcaiche an taobh thall de an àite tàimh gu tighinn 'nan deann ruith do an chaisteal leis a' cheud iomradh gu an d' thug a chinneadh buaidh; ach b' fhadalach am feitheamh.

Chaidh am baile air ais gu shean choltas, na sean daoine a sìor ghlagadaich leis an spàl, na balaich a' sgapadh an t-sìl air iomairean nan achaidhean treabhte, agus na mnathan a' frithealadh anns na dachaidhean. Agus sin agaibh cogadh! Tha bhiodag a mach, agus na brògan 'gan slaodadh thar na beanntaibh agus troimh na glinn, na fineachan a tachairt le gleadhar ri chéile, an cridhe làn a' bruchdadh fala, am feur bog, agus an saoghal agus na tha an dàn da, an crochadh ri buille neartmhor air muineal an fhir ud thall. Cogadh! cogadh! dearg agus calma; tha chuid aimhreit a' lìonadh na talmhainn!

Ach O! mo chridhe, aig a' bhaile an Gleann Sìth tha na mnathan agus clann a' caitheamh am beatha féin gach latha, agus a dh' aindeoin bhur strith bi an còmhradh ait anns na h-airidhean ri teachd. C'àit am bheil Eachann, agus c'àit am bheil Giliain na Tuaighe, agus c'àit am bheil Diarmad soc an tuirc? Tha iad uile air falbh mar a b' e na sean duain aig gealbhan na h-àiridh, agus tha beatha is gaol agus an Ceannard Mór fathast a' falbh agus a' tighinn anns an ionad anns an do rinn na gaisgich buaireas cho mór.

Shaoileadh coigreach nach robh a bheag cearr ann am baile an Diuc. Sheinn na mnathan òrain fhada mu ghaol agus an aimsir a dh' fhalbh, agus iad a'sniomh aig a' chuibhill agus a' cardadh na cloimhe; bha na balaich a' grunnachadh an allt Iain leumnaich; shròic iad an fheilidhean am measg a chonuis agus thàinig iad dhachaidh leis na feannagan, le aodainn dhearga agus na feada-goile. Feadh an latha bha malairt anns an tigh-leanna, agus air an oidhche bhiodh dròbhairean agus gàidsearan le an casan troma a' bualadh an urlair ri fonn nan luinneag. Shìn an latha, agus thàinig na soirbheis thlusail bho an da ghleann bhoidheach; chuir an raineach a mach ùr fhàs coltach ri lorg Moluac a tha shuas anns a Chaisteal; thuit Easachosain car air char ri feadaireachd nan eun.

A theagamh gu am biodh suil iomadh uair anns an latha air Rudha na Sròine a dh' fhaicinn an robh marcaiche tighinn timchioll air, agus bha na crùisgeinean air an cumail laiste beagan na b' fhaide air an oidhche, gun fhios nach tigeadh naidheachd anns an dorchadas mar gu am biodh meirlich Atholl. Ach b' e foighidin riamh subhailc a' Ghaidheil agus bu tearc iad a chaill am misneach.

Agus mu dheireadh thàinig naidheachd mu Mhonadh Chulfhodair.

B' ann air latha Sàbaid—latha tioram soilleir—agus bha an sluagh uile anns an Eaglais le sean Mhr Cailean am Ministear ag obair 'na fhallus air son leas

iasgairean Cheannloch shuas air an lobhta. Bha e am meadhoin na h-urnuigh an uair a chualas fuaim a' tighinn thar a bhaile, crodhain a' bualadh air a chabhsair air beulthaobh tigh a' Phrobhaiste.

"Amen!" arsa Cailean gleusta cho ealamh is a ghabhadh deanamh, agus an sin: "a chairdean, tha naidheachd an so dhuinn," agus sios staidhir na crannaig ghabh e cho aotrom ri aois fhichead bliadhna. Tharruing Padruig Mac-an-t-Saoir crann an doruis le garbh bhuille agus ghabh an sluagh seachad air le dian ruith.

Bha marcaich an Diuc, bho thaobh eile an Tàimh, an sin anns an diollaid, air druim gearrain ghlais a bha cobhar mu bheul agus a chruachain air chrith.

"Do naidheachd, do naidheachd, a dhuine mhath!" ghlaodh an sluagh.

Shuidh an gille gu teann anns an diollaid, a shuilean fliuch agus tachas 'na shroin le prois a' Ghaidheil.

"Bha mi aig a' Chaisteal, agus ——"

"Do naidheachd a dhuine ghasda."

"Bha mi aig a' Chaisteal aig Mac Cailein Mor, agus thuirt esan gur math a mharcaich mi bho an Tàmh, agus thuirt e rium tighinn an rathad so agus mo naidheachdan a thoirt thugaibh."

"A mach leis a Phadruig, a laochain bhig. Am math no olc e?"

"Ciod e bhiodh ann mo laochana, agus ar gillean féin ann, ach naidheachd mhath? C' aite am bheil iad a bheir barr orra? Is e 'Is leamsa an Gleann' a bhios Domhnull Dubh a' cluich an diugh air Culfhodair, oir is leinne buaidh a' chath. Sgap iad fir shalach na h-aird-a-tuath agus na h-Eirionnaich mar mholl, agus thug Cailein mór adharc leanna dhomh bho laimh féin air a sgàth."

Chaidh glaodh suas a ghluais feannagan na Sgorrnaich, agus dh' fhalbh latha na t-Sàbaid; oir chaidh an leann mu an cuairt gu saor, subhach, aig an tigh òsda air costas an Diuc gus an robh a ghealach os ceann Beinn Ime.

Ach bha cuig tighean far an robh na trathadairean nan tàmh (oir cha 'n eil mothachadh aig taibhsean air aimsir) cuig tighean far an robh na sgàthain le an aodann ris a' bhalla (oir co a dh' fhaodas sealltuinn an sgàthan gus taibhs fhaicinn air chul na guailne?); bha ceathrar bhantrach agus coignear fhear deas nach maireann, agus a bha an ainmean a nis sgriobhte air dorus na h-eaglais.

## III.

Chaidh latha an deidh la seachad ach cha d' thàinig na Caimbeulaich dhachaidh. Bha iad fada air falbh am fearann duaichnidh na h-Aird-a-tuath, ag oibreachadh le claidheamh agus teine am measg nan droch fhineachan, a' spuinneadh air son cliu Mhic Cailein Mhóir.

Agus mu dheireadh, air latha àraidh, thàinig na mucan mara a ruidhleadh agus a sèitrich, agus chaidh na sgairbh sios, bho shealladh na greine, an doimhneachd locha a bha goil le iasg. Fhuair an oidhche na siuil dhonna a bòcadh os cionn nan long aon-chrannach, agus sronan nan sgoth agus nan long ràmhach a' sracadh nan tonn gu faighinn am measg na creich. Toiseach ri deireadh bha linn 'nam badan air Loch Finn, mìle an deidh mìle, na sgadain 'nan torr a' dol a steach annta gu

fialaidh; bha an sean sealbh air tilleadh, agus chuala na laimhrigean anns a' mhaduin ceol suilbhir aig airgiod nan ceannaichean frith a' deanamh gliong. An grad chabhaig tharruing an càbhlach suas gu beul abhainn Shiora, fir an Tairbeirt, Shrathlachlain agus Mhinaird, fir dhubha bho dhùthaich Mhic Caluim, agus fir malairt fiona bho Rudha na Frainge, gus fion searbh a thoirt an iomlaid air son an eísg reamhair mhilis.

Ciod a bha an sin ach ho-ró! agus taom an copan anns a bhaile ud thall, ged a bha a chuid a b' fhearr deth dhaoine fada air falbh aig an àr. Bha an toit dubh bho na teintean am Poll a' Chùbair agus bha fàileadh fallain nam poitean cutaidh ag iarraidh suas gu dorus a' chaisteil. Cha an 'eil teagamh nach tigeadh an Diuc (beannachd leis) a mach gu leac an doruis a mhallachadh, a chionn gu an tug so air a lon maidne tighinn na aghaidh, an duine fìnealta!

Ged a bha am baile saoithreach, bha samhchair iongantach a crùbadh mu an tigh bheag air lamh thoisgeal an rathaid gu Galldachd. Bha bhó air an t-seasgach agus bha an aimsir throm a cumail nam muirsgean tuilleadh is domhain anns a' ghainneamh, air son nam meoirean ealanta an ruighinn. Air chor is gu an robh muinntir tighe Rob Dhuinn a cnàmh le gorta.

" A maireach, bi iad dhachaidh a maireach," arsa Sìne, rithe féin a h-uile latha gus a cridhe chumail suas, ach chaidh na laithean seachad agus ge bu mhath a chluinntinn nach robh Rob am measg na chaidh a mharbhadh an Culfhodair, cha bu mhór e gus goile a chumail suas. Aig astar clach a thilgeil bha na cridheachan a b' fhearr agus bu choibhneile air an t-saoghal, a ban charaid féin, am marsanta beirteach a bheireadh dhi na bha aige air a bhord 'nam b' fhiosrach leis mu a trioblaid, agus cairdean gun àireamh a roinneadh rithe an greim mu dheireadh. Ach le iarraidh dh' aidicheadh i a cor iosal agus gu an d' fhag Rob i gun ni agus b' fhearr leatha dol a dhìth na h-ard aigne.

Bhiodh cuid a' gabhail an rathaid—sean mhnathan bruidhneach leis am bu toil taghal oirre, ach bha an gad daonnan tarsuinn an doruis, agus tha sin na chomharra gu bheil cùis an taobh a stigh nach faod neach eile buntuinn ris. Bha an gad a ghnath an sin, ach air an oidhche a bhiodh Sìne a siubhal na duthcha air son bidh.

Bha an leanabh a dol as cho mór agus gu an robh eadhon a mathair (agus tha mhathair dall aig a' leithid sin de chàs) a' faicinn tomhas deth. Cha robh an stòl beag na bu mho air cul an tighe, anns a' ghrein, agus a leanabh 'na suidhe air, a' cumail suil air na h-eoin; dh' fhàs a luirgnean cho caol ri sliseag poite; thuit a suilean fada shios na h-aodann, agus cha rachadh i fad an doruis. Shuidh i aig taobh an teine agus dh' fhàs a gaire bochd fuar na bu lugha a h-uile latha, gus an d' thàinig aon smuaint fhada tarsuinn oirre a chuir a h-inntinn air ghluasad bho mhoch gu dubh, le aghaidh mar gu am biodh cailleach cheithir fichead.

" A ghràidh ghil, a ghràidh ghil," bhiodh Sìne ag radh, " tha d' athair air an rathad le daimh agus lan poca de an coc-ard."

Aig so thigeadh an leanabh air a h-ais bho bruaillean, ach cha b' fhada gu am biodh i air falbh a rithist gu doimhneachdan na h-inntinn—a suilean móra mar gu am biodh uinneagan tighe bhiodh falamh air son na chìte rompa.

"O! is ann an sin a bhitheas an coc-ard," theireadh Sìne bhochd a rithist—"'de tha mi ag radh? bi maileid d' athar lan diubh. Cha 'n iad an fheadhain gheala shioda a mhàin, ach dearg is uaine mar fheur, mo laogh beag. Bi thu 'g an caitheamh an uair a thogras tu."

Cha robh mothachadh an gnùis an leinibh. An sin rachadh Sìne a mach a bhuain lus na Frainge agus bheireadh i e do an te bhig gus am fàileadh breagha fhaotainn. Mar an ceudna chruinnicheadh i na sligean neonach air a' chladach agus chuireadh i iad nan cuairteagan mu an chathair agus chanadh i gu am bi a Bhan-righ 'na Caisteal. Bhiodh an t-oran daonnan aig a bilean eadhon ged a bhiodh na boinnean na suilean—orain gun chiall bho fhéilltean agus bho bhainnsean, agus rannan sìthe, agus sgeulachdan ait mu an mhuinntir mhath shuas air Sìthean Sluaigh. Bhiodh a meoirean a ghnath bog mu an leanabh, a fuil agus a feoil féin, a sliobadh a gruaige, a socrachadh a cluasaig, a' deanamh dhith le gach tionndadh dheth laimh. Bha e na chulaidh shòlais dhith ceistean a chur rithe a dh' fheumadh an fhreagairt "tha" no "cha 'n 'eil," agus bha am facal "Mathair" cho milis na cluasan agus gu foghnadh e dhith mar shòlas ged nach cluinneadh i an corr re a beatha.

Fad an latha bhiodh an leanabh na suidhe anns a' chathair chearcall, a muineal fann agus a smeig air a brollach. Bha e mór air Sìne a fagail na leabaidh air na maduinnean, oir bha i de an bheachd 'na faigheadh i a mach as na plaideachan agus a h-aodach a chur uimpe gu an cumadh sin i an rian gu fuireach beo.

Ach cha robh coltas tighinn air na fir. Is tric a bha cas Sìne aig an dorus agus a lamh os cionn a sul a dh' fhaicinn an robh gluasad aig an t-Sroin no an Cill-Chatriona, agus, mar a b' e a tapachd, ghéilleadh a cridhe coig fichead uair anns an latha.

Mu dheireadh air latha dheth na laithean, cha b' urrainnear an leanabh a ghluasad gu aire thoirt do ni air bith. Thuit lus-na-Frainge as a meoirean, agus rib i cloimh a' bhreacain a bha mu an cuairt oirre; bha na sligean gun tlachd na suilean.

Rinn Sìne màileid an athar a bha air an rathad dhachaidh cho lan de iongantasan ri uamha sìthe. "D' athair, annsachd, is iomadh rud iongantach a bheir e dhachaidh! Tha mi ga fhaicinn air an rathad. Daimh, ba laoigh le bainne a sruthadh bho an uthan, agus peata caorach air son a chaileig bhig fhéin; rudan boidheach deth òr agus deth airgiod agus bràistean agus nithean dealrach. D' athair! Cabhag, athair, cabhag. Rudan gliongach, daoine beaga sìthe agus cluig gu bhi seirm dhuit m' eudail, gloineachan boidheach agus miosan gu bhi cluich leotha, agus O m' annsachd, m' annsachd!"

Dh' fhag na badan troma dearga aodann an leinibh; thuit a beul iochdair; dhuinn a suilean air na nithean grinn a bha a mathair bhochd a' toirt a mach bho inntinn shaoibhir thoileach.

Thog Sìne i agus charaich si i air an leabaidh, agus ruith i le sgian cutaidh far an robh Maili a bho bhreac 'na laighe aig cul an tighe.

" Is eiginn domh a dheanamh," arsa bhean, agus leig i an fhuil as a' chreutair mar a ni iad an Lathurn anns na bliadhnaichean bochda, agus thug i cuman beag de an fhuil a stigh gus marag a dheanamh. Chaidh an dornan mu dheireadh de an mhin a bha anns a' phoit leis an fhuil bhlàth agus bha i 'ga chur mu an cuairt le spàin os ceann an teine nuair a chualas srann am muineal an leinibh.

Thionndaidh Sìne le éigh agus aig a' cheart mhionaid chualas sgal na pioba a' tighinn thairis air a bhàgh chiuin bho Rudha na Sroine.

Bha an sin na Caimbeulaich, na gaisgich a' tighinn bho an chogadh, breidean mu an cinn, agus buill air am peiteagan dearga na bu duibhe na dheanadh fion a dhòirte. Bha Domhnull Dubh air an ceann a' cluich an t-sean phuirt, am port milis, cridheil; mhothaich an Coirneal agus am Maidsear fàileadh an sgadain agus thubhairt iad, " Is e so ar n-aite féin cinnteach gu leor ! Faic toit ar mòna fhéin ! Agus an cocadh grinn a tha air currachd Dhuncuaich."

Dhoirt am baile mach a luchd aiteachaidh air rathad mór na Galldachd, agus chaidh iad 'nan ruith agus 'nan leum—na gillean air thoiseach, na mnathan òga as an deidh, agus an t-sean fheadhain air dheireadh agus an anail an uchd an cleibh. Ach ma bha am baile an coinneamh nan laoch, bu luaithe na sin a bha an Diuc. Chunnaic e toiseach a' chomhlain bho an Chaisteal, agus a dh' aindeoin a thri fichead bliadhna, bha e anns an diollaid mar gu am biodh balach, agus sios gu Geata Boiseang mar gu am biodh a ghaoth.

" Stadaibh," arsa an Coirneal ri dhaoine, agus dh' fhalmhaich màl piob Dhomhnuill Dhuibh e féin le gnòsad.

" Tha sibh an so ! Tha thu an so a charaid," arsa an Diuc. " Is pròiseil mi a bhi 'gad fhaicinn fhéin agus ar gillean gasda. Rinn iad an sean chleas gu sgiobalta !"

" Rinn iad sin a Mhic Cailein. Tha a bhuaidh a ghnath air faighinn."

" Tha e anns an fhuil a dhuine. Tha e annainn ard no iosal. Cha 'n 'eil ach aon rud 'gam chradh."

" Ainmich e, a charaid."

" Is math is aithne dhuit a Choirneil. Is e tha cur dragh orm nach robh mi comhlath ruibh gu bhi faicinn a phronnaidh mu dheireadh a dh' fheumas na Caimbeulaich a thoirt do cheann nathair-nimhe."

" Cha 'n àicheidh mi nach do chaill thu deagh chomhrag."

" Coid e mu Thearlach mata ? Is gann a dh' fhagadh ite ann, tha iad ag innse' dhomh."

" Gille cho aimideach agus a chuir breacan riamh air cruachan, mo Thighearn ! Fior Fhrangach, a Mhic Cailein ! gach ni bho an leth a mach agus gun tuigse air a chul. 'Nam biodh tu féin no aon de do shinnsir air ceann a chuid fhinneachan, sgiursadh sibh Gaill Sheorais le an cotaichean dearga as gach cearn de Albainn, agus gidheadh cha robh barrachd is se mile de fhior Ghaidheil anns an arm aige."

" A reir nan litrichean a fhuair mi shaoileadh tu gu an robh an Aird-a-tuath uile na theine."

" Cha robh an sin ach gairm coilich bhig a charaid. Chuireadh na Caimbeulaich fhéin car na amhuich aig am sam bith gu ruige Duneideann."

" Sheas iad meadhonach math, nach do sheas?"

" Uch! Bochd gu leor—gidheadh cha chanadh tu na bu mho gur a h-e comhrag gealtair a bha ann."

" Mata tha sud seachad a ghillean! Tha moit orm airson mo chinnidh agus mo bhaile. Slochd a chùbair gu brath! Carnaibh bhur gunnachan ann an tigh nan arm, faicibh bhur mnathan agus bhur leanaban, agus thigibh an sin do an Chaisteal agus gu am faigh sibh greim is deoch nan gaisgeach. Co am fear a tha an sud le cocard geal na bhoineid? An e Rob Donn a tha ann?"

" Is e Rob Donn a charaid, le mir de riobain air a thionnsgainn gu toil-inntinn a thoirt d' a leanabh. Spion se e a boineid an t-seachdaimh fir air an do chuir e crioch."

" Tha piseach anns an aireamh co-dhiubh, ge daor am ball-cluiche e. Imichibh!" Sios an rathad do an bhaile ghabh na fir, an cairdean an crochadh mu an cuairt orra agus na bucaich a' giulan an gunnachan agus am màileidean, agus dhealaich Rob Donn ri bhuidhinn, aig am dol seachad air dorus a thighe.

" Gu cinnteach is bochd an tighinn dachaidh so gun bhean no leanabh 'nam chomhdhail," arsa esan, agus e putadh a stigh an doruis. "A bhean, a bhean!" ghlaodh e shios anns an toit, " cha an 'eil aon damh féin agam, ach so an cocard airson na te bige!"

# DA BHROIG GHRINN.

THA toiseach gach ni ri bhi air a thoirt fainear le curam—tha tomhas de an ealdhain sin againn uile; ach is tearc iadsan a chriochnaicheas gu math agus le gliocas. Sealgairean agus buachaillean air coire agus sliabh—tha an criochan-san simplidh agus is eòl daibh na ni an saothair coimhlionta. Feumaidh mionach an fhéidh a bhi air làr mu an dean thu bosd mu dheighinn, agus feumaidh an drobh a bhi aig margadh, mu an can thu dad mu ionracas luchd aiteachaidh nan gleann troimh an téid thu.

Agus is e aon ni mu ar Gàidheil féin anns am bheil tlachd agam, gur a h-e an gnàths obair an latha no na beatha a thoirt gu crich a bhios ('nam beachd féin) cuimir agus réidh. Nuair a shiubhlas ar mnathan is ann air mhodh a bhios car grinn. Bi an t-aodach mairbh anns an sgeilp-lann; chunnaic mi feadhain aig an robh na bonnaich cruadhaichte agus am bòrd air a dheasachadh air son an tiodh-lacaidh. Co dhiubh shiubhlas iad fada is farsuinn air slighean neo-chairdeil, no tha iad a' teachd beò le an innleachd, tha fios agaibh gu an gleidh a chuid is bochda de ar fearaibh, an uair a tha an sporan falamh, na putain airgid a tha air an cuid aodaich gus cosgais a dheanamh air son adhlacaidh is uaisle na tiodhlacadh dill-deirce. Is caomh leam a bhi smaointinn air an fhear mu an robh an sgeul, a bha na laighe 'san leabaidh aig a' chrich agus a thug orra a sgeadachadh gu riomhach le breacan, sgiath, brogan agus boineid, agus a chlaidheamh 'na laimh.

"Bu chòir," arsa esan, "gu an tigeadh duin-uasal Gàidhealach gu crioch a thuruis car speisealta agus air a dheagh chur uime." Agus chluich a mhac "Cha till mi tuilleadh" air a phìob a reir ordugh daingean athar.

Cha an ann a mhain anns an ullachadh àraidh so airson a bhàis bu chòir crioch liomhaidh a chur air an obair (ged is bochd an creutair a gheibh bas gu cearbach); bu choir sin a bhi a thaobh uile obair an latha.

Agus is ann mar so a rinn Baldaidh Crom, nuair a chuir e da bhroig an cumadh latha dhe na laithean an Carnus, chuir e lan innleachd a mheur anns gach greim a dh' fhuaigh e. Bha e ag obair orra o'n a thàinig an t-ordugh anns a' mhaduinn, agus a nis bha beul na h-oidhche ann, agus bha chuid a b' fhinealta de an fhior obair ghrinn fathast ri chur air an dara te diubh. Cha robh neach mu an àite ach am bodach, oir ann an doigh, b' e am fear mu dheireadh de shean Shliochd Charnuis (a bha nis na laraich le ard dhoruis iosal agus an fheanntag a' fas thairis orra); agus cha robh bean aige a chuireadh cas-chrom anns an talamh, no cliabh mona air a cruachan. Agus mar so bha e a' comhnuidh air braighe Charnuis, shuas gu h-uaigneach anns a' ghleann fhada.

"Cha do chuir mi ceap riamh am broig cho math riutha," thubhairt e a' sealltuinn le bàigh air an obair ghrinn, an snath buidhe a' nochdadh air am barr, air cumadh dhuilleag nam braoileagan, le obair nathrach nan sean chroisean mu an

cuairt orra. Greim no balgam, cal no brochan cha do bhlais e fad an latha. Ag obair ann a' solus an doruis, chitheadh e 'nan togradh e, an gleann uile na reidhlein fa chomhair, lan de sholus na gréine, féidh ann an teas an latha dol seachad bho Dhalabhich air an t-slighe gu coilltean Loch Finn; toit ghorm nam bailtean tuatha aig a' cheann a b' fhaide air falbh, a dh' fhaodadh a chridhe thogal leis an smuaint gu an robh an saoghal anns an t-sealladh ged a bha a thigh aonaranach. Ach chrom e os cionn na cloiche caoineachaidh, a ghabhail tlachd na obair, gun suim aige de ni ach an da bhroig ghrinn ud fhuaghal.

B' ann air an oidhche roimh mhargadh a' bhaile. Bha drobhan chruidh—aighein, dhamh agus ghamhna—a' dol sios a geumnaich o Phort Sonachan, a criomadh lan am beoil air an rathad agus mar a leigeadh na coin leò. Agus thàinig triuir dhrobhairean a mhuinntir Mheudarloch deth an rathad, agus chaidh iad a steach do thigh Bhaldaidh an deidh an oidhche tuiteam air a' ghleann, agus a bha e air an cruisgein a lasadh. Shuidh iad mu an gealbhan am meadhoin an urlair agus dh' ith iad bonnaich is càise.

"Ciamar a tha an teaghlach, 'Illeasbuig," arsa dròbhair, agus e a' tionndadh fòid mar gu am biodh e aig ceann a thighe féin. Shios ri taobh an rathaid bhrùth an crodh dubh is buidhe, am feur sughmhor, agus chaoidh iad le geumnaich na h-achaidhean a chaill iad.

"Ceutach, ceutach!" arsa an sean duine, agus e 'na luib os cionn nam bròg, 'gan laimhseachadh gu baigheil le mheoirean mar a ni màthair ri a ceud leinibh. Bha an lasair iosal anns a' chruisgein oir bha an ola a' fas gann, agus rinn an teine agus an cruisgein cercall soluis bu ghann a rachadh thairis air dromannan nam fear a bha 'nan suidhe mu na fadan mona. Bha boc-gaibhre a' tachas a chinn sios is suas ris na slatan cléithe; bha an dorchadas donn, tiugh, anns na cùilibh.

"Tha mi cluinntinn gu am bheil Cailein, air Ghalldachd, ach c'àit' am bheil Tormod?" arsa am fear air an robh a bhriogais ghlùine, agus osain de snath garbh.

Thug an sean duine grad leum as agus thuit a chlach chaoineachaidh bho ghlùinean, agus a bhròg air an robh e ag obair. Chrom a sios agus dh' fheuch e air an son air an urlar, mar gu am biodh duine dall, mu an do fhreagair e.

"Tormod mo ghille suairce! Cha chuala sibh mu dheidhinn o chionn ghoirid mata?"

"Cha chuala facal 'Illeasbuig. Luchd falbhain mar a tha na drobhairean cluinnidh iad seanchas an t-saoghail roimh naigheachdan an sgireachd féin. Bha sinn fada mu thuath bho Fheill Martuinn, agus is iomadh sgeul ur a bhios againn ri fhaotainn eadar so agus Inneraora. Is Gille cho garbh, deas, a tha an Tormod agus a chaidh riamh a shireadh toiseach an fhortain! C' aite am bi e nis?"

"An sud agus an so a charaid! Balach luaineach, fear falbhain, ach fear aig am bheil buaidhean. Nach ann aige bha an t-alt smiorail air a' chamanachd? Is iomadh aite an robh e ainmeil air a shon."

"Fear cluiche cho sgiobalta is a rug riamh air caman, a dhuine! Tha ainm agam féin mar iomanaiche cothromach. Ach bheir mi an teisteas ud do do mhac-sa. Am bheil e air an taobh an iar no na 's faide air falbh?"

" Na is faide air falbh a charaid. Air son na pioba a nis—an cuala thu e a' cluich air an fheadan?"

" Mar phiobair Illeasbuig! Cha robh a leithid anns na tri siorramachdan. Chuala mi e aig port ruidhle agus feachd imeachd ; ach cha b' ann annta sin a chuir e ùigh. Cha b' fhiach leis ach na puirt-mhóra a chluicheas na piobairean ionnsaichte!"

" Mo ghille gaisgeil!" arsa Baldaidh Crom, is e sliobadh na broige gu socair le bhois.

" Aig am araid," arsa an drobhair, " bha sinn air an rathad gu margadh air Ghalldachd. Sìos Gleann Falaich chuala mi fear a mhuinntir na Socaich a' lionadh beul na h-oidhche le ' Bòilich ' na Morthir agus bosd a' chinnidh uile 'na cheileireadh. B' aithne do an fhear a bha comhlath rium piobaireachd, agus thàinig an deur na shuil a' smaointinn air na sean laithean agus an t-sean chluich am measg bhiodagan is sgian."

" Cha robh a h-aon riamh a thug barr air," arsa an greusaich.

" Car troimhe cheile ——"

" Ach bha e math, bha cridhe math aige dhuine! 'Nan robh cothrom na b' fhearr aige airson fhortan a dheanamh, dh' fhaodadh e bhi a' cumail a chinn an diugh cho math ris an fhear is fearr dhiubh."

Sheall na drobhairean air a cheile le seadh nach robh air son suilean an t-sean duine ; ach cha robh moran cothroim aige air fhaicinn, oir bha e a dian oibreachadh air na brogan grinn.

" Bha cliu aige airson iomadh ealdhain " thuirt am fear air an robh na h-osain mholach, " ach cha b' iad na h-ealdhainean a dh' fhagas gille og suidhichte agus a chuireas airgiod 'na sporan."

" An e an ceann og teth a dhuine! Gheibheadh e as a chionn " thuirt an sean duine agus e fuaghal gu cruaidh. " Smaointich air," arsa esan, " an robh riamh fear a b' aighearaiche gu coiseachd leis troimh an ghleann? A chuid oran is naigheachdan, agus mar a thigeadh e le leum gu sgiolt do sheanachais, agus an doigh a bha aige air gach aon mu an cuairt a chur an deagh fhonn do an taobh féin agus d' a thaobh-san. An d' iarr neach riamh sgillin Shasunnach bho an sporan aige nach d' fhuair a ghibht gu subhach ma bha i idir ann?"

" Is fior gu dearbh," arsa na drobhairean agus iad ag ithe bonnaich is càise.

Arsa am fear air an robh na h-osain mholach. " Cha an 'eil eadar neamh is ifrionn ach réis. Tha e cho soirbh le cuid an darna dorus a chosnadh—tha am buaidhean cho lionmhor—agus gu am bheil a chinnt a tha aca 'gan deanamh mi-churamach, agus tha iad a' dol air fuadan do an ionad chearr."

" Bha thu a' bruidhinn," arsa Baldaidh, " is e car diumbach ged nach cual' e ach an darna leth."

" Thuirt mi gu am b'e do mhac fear aig an robh iomadh gibht " fhreagair an drobhair agus e beagan air aimhreidh.

" Cha robh naimhdean aige a b' aithne dhomhsa," arsa an sean duine, agus e sior obair air na brogan, " og no sean, fear no bean."

" Gu h-araid bean " thubhairt drobhair eile agus e preasadh craicionn a shul.

" Bha coignear mhac agam ; triuir an seirbhis an Righ, agus a h-aon air Ghalldachd, is e so mo sheachranaiche og agus b'e, agus is e an seud 'nam measg uile."

" Bi thu a' cluinntinn uime air uairean ?"

" Chuala mi bhuaidh agus uime an diugh fhéin," arsa Baldaidh, agus e ag obair air na brogan, le aghaidh gheal, thairngte, agus a bhilean a' criothnachadh. " Tha mi ag oibreachadh air na brogan so bho mhaduinn agus is beag uine a tha agam gus an criochnachadh, oir feumaidh iad a bhi am baile Inbhearaora roimh an tràth mhaidne. Bheir Sola an cairtear glaodh dhomh anns an dol seachad aig tri uairean, agus bheir e leis iad."

" Is e da bhroig ghrinn a tha annta." " Is e gu dearbh ; is iad is grinne de an ghrinneas ! Tha iad air son aon àraidh."

" A theagamh air son an Diuc Iain fhéin ?"

" Cha an ann a dhuine ; neach àraidh agus mar a bi iad aige 'na am is truagh mise. Is iad is fearr air an do chuir Baldaidh Crom riamh leathar."

Chaidil na drobhairean 'nam breacain gu tionndadh na h-oidhche, an crodh agus ceo asda a mach anns an dorchadas, a' cagnadh an fhòlaich aig oir an rathaid, agus a seitrich. Agus, an uair a dh' fhalbh na fir le an treud ann an dubhar na moch mhaidne, bha Baldaidh Crom fhathast a' sior obair air a dha bhroig ghrinn. " Is cinnteach gu am bheil mi anmoch," arsa esan, agus e ag obair gu dian, ach gun obair mhi-cheutach a' fagail a lamhan.

Thàinig an t-uisge anns a' mhaduinn, agus bha e a' sior bhualadh air mòine agus tubhadh. A stigh chaidh an teine as, agus thug an cruisgein rabhadh gu an robh an ola air fas iosal, ach bha Baldaidh Crom ro shaoithreach gu crioch a chur air obair air son so a thoirt fainear. Agus mu dheireadh thuit an dorchadas air an tigh.

" A Thormaid ! a Thormaid ! mo laochan beag, is cràiteach mi le eagal gu an siubhail thu gun bhrogan an deidh gach ni," thubhairt an sean duine agus e a' tuisleachadh thun an dorus air son solus an latha. Cha robh e ach air an dorus fhosgladh an uair a thuit e 'na mheall truagh air an urlar chreadha. Shil an t-uisge air fhiaradh air a chiabhan liath agus bhuail na boinneachan air da broig ghrinn.

Astar math sios an gleann fada, bha na drobhairean a' coiseachd as deidh an cruidh agus bha mhaduinn odhar air thoiseach orra an uair a rainig iad geata Inbhearaora. Is ann an sin a bha an othail, oir bha a chroich chòir na seasamh lom mu choinneamh nan Cuairtean. Bha muinntir a' bhaile mu an cuairt oirre a' feitheamh air son crochaidh.

" Co tha ann ? ciod air son a tha i ?" dh' fhaighnich an drobhair leis a' bhriogais ghluine agus na h-osain mholach, a putadh a steach an domhlachd an t-sluaigh.

"Tha, Tormad mac a' ghreusaiche a' Carnus," arsa bean le earasaid mu ceann. "Mharbh e duine ann a' sabaid aig Braigh-leacain agus ghoid e a sporan. Beag gu leor, gu dearbh, air son cainb a chur air sgornan gille dheis!"

"Seasaibh a mach an sin," thubhairt guth geur, agus thàinig an crochadair agus a charaid gu bonn na croiche le gille og air thoiseach orra agus a lamhan ceangailte air a chulthaobh. Bha e na ghille laidir, deas, car coimheach na shnuadh; agus e caitheamh còta agus triubhas math ach gun bhoineid, gun bhrogan. Nuair a bha e fo an chroich chuir e car grad air ais na ghuaillean agus sheall e air an t-sluagh gu h-iosal, agus an sin air Dunchuaich leis a' cheo mar thoit os cionn an tùir.

"Dh' fhaodadh iad a bhi air da shean bhroig co dhiubh a thoirt da gu siubhal annta," arsa an drobhair ann an cluas na mnatha.

"Ochan Och! dh' fhaodadh," arsa ise. "An gaolach, chaill e dha bhroig a' snamh troimh Locha Dughlais gu dol as, agus tha iad ag radh gu an do chuir e fios, an de, gu athair air son paidhir, ach cha d' thàinig iad. Is neonach sin gu dearbh, oir b'e cuis-uaill nan daoine bho an d' thàinig e, gu an do rainig iad a chrioch daonnan, le deagh phaidhir bhrog mu an casan.

# AN CAISTEIL DORCHA.

"An aithne dhuibh an Caisteil dorcha 'mhnathan?" "Seadh, is aithne dhuinn e, a dhuine choir dhoill! Agus sibhse ghillean!"

"Cha an 'eil na 's eòlaiche, a Phàdruig Dhoill, moch is feasgar agus anns an lan latha gheal!"

"Is ann mu an Chaisteal Dhorcha a tha mo sgeul. Am beil an cruisgein laiste air an spàrr? Tuilleadh mòna, aoin bhig, air an teine."

"Bha an Caisteil Dorcha aon uair na ionad anns an robh uaisle agus laithean beòthail. Chuala agus is eòl duibh sin; tha e nis coltach ri claigean féidh an Coille Mhamór, fàs, gun sùilean, a ghaoth a' feadaireachd troimhe, ach dubh, an aite bhi air a ghealachadh le sùisteadh an uisge. Nuair a tha an latha soilleir agus a tha a ghrian a' breugadh a cheò thruim bho an chòmhnard aig bruaich na h-aibhne, tha an aitreabh uasal ud a' beòthachadh agus a' tighinn fo shnuadh glas-gheal, a smaointinn a theagamh air aimsirean subhach; ma thig an ciurach uisge is buige, tha mùig a tighinn air clach-fithich agus stuagh; agus is dubh a dh' fhàsas na clachan aig an t-sean Chaisteal Dhorcha! Aoin bhig, eudail, duin an dorus agus leag an crann."

"Is fior sin a Phàdruig Dhoill; is aithne dhut an t-aite cho math agus ged a chitheadh tu e."

Cha an fhaca Pàdruig Dall le suilean riamh e. Ach tha mo chairdean ag innseadh dhomh na is aithne dhaibh, agus fhuair mi fhéin a mach an còrr. Is iomadh uair a theid mi seachad ri bruaich na h-aibhne thun an àite, thairis air na digean iosal de chloich thioram, a tuiteam agus a' bristeadh fo an t-sàil. Tha a chòinneach bog air na ròidean beaga agus iad cho aimhleathan, neo-chriochnach, a lùbadh timchioll an fhearainn; an fheanntag a tighinn an aird gu bosdail os cionn sean dachaidh phreas agus fhlur, a puinnseinneachadh an ailidh. Far am biodh a bhaintighearn ri dusal 'na suidheachan dubharach fo sgail craobh fhearna, a seall-tuinn le suilean leth-dhuinte air a' Ghàidhealtachd uaibhreach, locha, gleann agus sliabh, cha an 'eil an sin ach freumh grod, snaidhte le sgian fir na frìthe. Tha pràblach de choill fhiadhaich, rainich agus luibheannaich, a' mùchadh liosan saoibhir a Chaisteil Dhuirche.

"Tha sin mar sin a Phadruig Dhoill, a cheannàird nan deagh phìobairean agus nan seanachaidhean!"

Agus is deuchainn e do dhuine smaointeachail seasamh air na ceuman staidhre leathunn, fuaimear a bha dol suas bho rathad na seilg thun an dorus mhór. Thig thugam aig an am sin fàileadh a' chlaidh gu buidhe, buaireasach, a' dol le durachd troimh mo chnamhan, a sireadh anmhuinneachd dheireannach an t-sean duine so. "A mhadaidh chalma!" bi iad ag radh, "lath-eiginn, lath-eiginn! Seall air an tùr laidir ud!" Le mo chluais ris a' bhearna ri taobh na claise fhalaimh, cluinnidh mi an tigh fàsail a' rùcail le pian, air a chlaoidh anns gach cabar agus clach-isinn, an

smuaint agus an t-òran air falbh gu tur. Cha an 'eil uinneag aig nach 'eil gearan, cha an 'eil toll no luibhear no simileir feurach nach cluinn am fear dall a cheòl. Tha a ghrian a coimhead a steach direach do chridhe a Chaisteil Dhuirche; tha priosan domhain nan sean luchd-reubainn, agus seomar-cadail na banoglaich, farsuing, fosgailte do an oidhche agus do 'na reultan.

Ochan! Ochan!

Sibhse do nach aithne an Caisteal ach ann an latha agus oidhche choitchionn agus aimsir an duine chumanta, is beag is aithne dhuibh ioghnaidhean. Bha e an sud dubh, falamh, mu an do rugadh thu féin no Padruig Dall. Gus an Caisteal Dorcha fhaicinn dh' fheumadh tu a Bhirlinn Ghorm a ghabhail, agus oidhirp a thoirt air da thurus a dheanamh.

"A Bhirlinn Ghorm, a dhuine chòir?"

A cheart te. A Bhirlinn Ghorm, long-shithe Lathurna. Tha i 'na laighe aig a' bhagh an solus na greine, no ann a' side araidh, ann an solus na gealaich agus dusan de na fir is maisiche 'nan suidhe air na totaichean, le na raimh nan lamhan agus leine dhearg a tighinn thairis air a' chrios fheilidh. Aig deireadh a' bhàta tha cathair air son an fhir thuruis. Uasal no iosal, is e am bàta agus an sgiobadh ceudna, agus a cheart chathair chluasagach, air son na ni an turus gu Caisteal Dorcha. Tha mo sgeul mu dha thurus a rinn fear air a Bhirlinn ghuirm suas an abhainn gus a staidhir ghil.

Air latha breagha samhraidh shiubhail e timchioll rathad na Galldachd agus a mach air an traigh am measg na cuisleanan sàile aig am an traghaidh. Am measg nan sligean thuit a shuilean (mar a dh' fhaodadh tachairt) air a' chaisteal, agus smaointich e dol air turus g' a ionnsuidh air slighe ur. Sheinn e phìob le farum gu cuan. Ma sheinn bu gheur an eisdeachd, oir thallud thàinig birlinn shìthe Lathurna, dusan leine dhearg a' tulgadh gu subhach aig na raimh, a seinn iorraim Sgiathanaich.

"Is ann an so a tha an t-euchd," arsa fear mo sgeoil. "Tha ard inbhe anns a' bhàta ud, air neo se na bu lugha na leintean dearga a bhiodh a' comhdach nam balach a tha ga h-iomramh."

Bha an locha a tighinn fo chaitein air thoiseach oirre mar gu am biodh ite, agus a tighinn fo chobhar as a deidh, agus ann an tiota bha a sron gu h-ard air a' ghainneamh. Cha robh facal air a radh, ach chuir a cheud chaigeann ramhaichean a mach bord snaidhte, agus chaidh fear mo sgeoil thairis air agus sios gus a chathair air an robh an suidheachan cluasagach.

"An ann do an Chaisteal?" dh' fheoraich an sgìobair (ar leis gur e an sgiobair a bha ann) ann an doigh a nochd gur e maighistir a bha a' labhairt, agus thubhairt am Fear-turuis, "Do an Chaisteal bitheadh e."

Bha a bhirlinn air a sàthadh a mach o'n chladach, thuit na raimh air an t-sàl, agus chaidh i mu an cuairt gu beul na h-aibhne.

Nuair a rainig am Fear turuis an drochaid, b' ann roimh am a' chogaidh agus bha an duthaich bho cheann gu ceann a' tamh gu socair, saor, agus onorach. Bha ar luchd duthcha a' tighinn beo gu glan, saor, mar bhuachaillean, agus mar dhaoine

mochaireach. Timchioll nam beann ud, bha na coilltean—na coilltean mora uaine—a criothnachadh le eoin is ainmhidhean, agus bha an da ghleann domhail le dachaidhean seasgair—gach dorus fosgailte, agus an crodh fuasgailte air a bheinn. Fhuair an samhradh an sluagh, coltach ruinn féin an so, fada shuas air na comhnaird bhrioghmhor am measg nam beann, ach bha seilbh na bu chinntiche aca 'nan airidhean na tha againne, gun fhear spuinnidh no fine bhriste anns an tir uile. Bha deagh rathaidean, garbh, tioram a dol sios taobh nam bealaichean bho gach cearn a dh' Alba gu Caisteal Dorcha—rathaidean air son ridire agus marcaiche, ach saor, sabhailte air son na caileige is finealta, aonaranach agus ged a bhitheadh i. Bhiodh luingeas a' tighinn thar chuan o an Fhraing chéin le fion agus deoch laidir; air tir bhiodh na cairtearan a' giulan aodaich luachmhoir, spiosraidh, agus claidhnean Eadailteach nach fhacas riamh roimhe na as a dheidh sin. Rinn mi féin port beag aon uair do lann de an t-seorsa ud; ma shineas tu nall a phiob cuiridh mi, ——

" A rithist a phiob a Phadruig Dhoill, am piobair is fearr air an t-saoghal! an trath-sa an sgeul."

Am bheil a chuach air mo laimh dheis no thoisgeil? Buidheachas! An Caisteal agus a bhirlinn, b' iad mo sgeul.

Suas agus air aghaidh, fo an drochaid, ghabh am Fear turuis agus an dusan a bha 'na chuideachd agus shlaod e mheoirean thairis air taobh iosal a bhata anns an fhairge a bha blath mar bhaine air ùr bhleoghain. Fo an chuairt aird chum e suas a cheann agus ghlaodh e gu mear, mar a rinn e agus e na ghille, ar leis, an aisling eile, agus fhreagair Mac Talla le gàire bho chul fhaileadh nam boinneachan aoil agus a' chrotail a bha an crochadh ris na clachan. An sin a steach do sholus na greine a rithist air an abhainn fharsuing, reidh, na h-achaidhean a' fiaradh sios air gach taobh, luachair is dithein a cromadh gu bruaich.

" Air m' fhacal is ann an so a tha an t-àgh!" arsa am Fear turuis. " Cha an fhacas riamh latha coltach ri so air son seolaidh agus seallaidhean." Cha do thachair a Bhirlinn ghorm ri cloich no grabadh, ach an dusan ghillean grinn daonnan a' tulgadh gu subhach aig na raimh gu an do rainig iad an staidhir gheal.

A mach as a' bhàta agus suas na ceuman fuaimear ghabh am Fear turuis cho dana ri Eachan, agus na preasan a luasgadh gu ciuin air gach taobh. Bha a' mol a bragadaich fo chois—mol geal cruinn Chinntir; bha na gadhair anns an tigh-chon a tabhunn, a' toirt rabhaidh dha fuireach bho thaobh na dige; ma an cuairt da bha na ditheinean cubhraidh agus e mothachadh nan rathaidean beaga a sniomh gun cheann criche mu an cuairt an lios.

" Is neonach so," arsa esan, is e a' faireachduinn oir an fheoir le chasan agus a' meurachadh nan duilleagan. " Is cinnteach nach 'eil luibhneach no deanntag an so, ach preasan an deagh ordugh agus ròsan luasganach. Tha na garadairean an deidh a bhi saoithreachail an liosan an t-sean Chaisteil Dhuirche!" An uair a rainig e an dìg bha an drochaid-thogalach sios. Bha na h-uinneagan, ard is iosal, fosgailte ri aileadh blath an latha; bha coltas beothail thairis air an aitreabh agus bha cuid-eiginn a stigh a' tiolpadh, mar le frionas, teud clarsaich. Dheirich an toit gu mall, gorm os cionn nan luidheirean, agus bha fàileadh feola roiste agus eanaraich reamhar

a' seòladh air an aileadh. Ghabh am Fear-turuis fo chraoibh agus e an trom smuaint. Agus cha b' fhada gu an do sguir ceol na clarsaich. Ghabh nighean ceum thun na drochaid agus a null do an lios. Ghabh i an taobh cli, seachad air tigh an ime, agus gu sgail-thigh na bantighearn a bha air a dhion le craobhan a duthchannan cein. Thàinig fear 'na coinneamh air an rathad fhada leathunn, fear air dheagh chumadh ann an aodach grinn, triubhas breacanach gu teann air calpa is cruachan, agus cota geatr leathrach air a chrioslachadh mu mheadhoin.

Bha am Fear-turuis 'na sheasamh fo chraoibh aig am dhaibh dol seachad, agus an uair a bha an cuirtear direach ri thaobh, ghluais e cas a' chlaidheimh gu cul a dhroma agus rug e air a' mhnaoi 'na ghairdeinean.

" Ma dh' fheumas tu chluinntinn," arsa esan, " tha mi air son an rathaid am maireach."

Thàinig rughadh teth air craiciońn na h-ighinn—agus i làn abuich na pearsa, gun a bhi glè ard, cothromach air a casan, a gruag air a thionndadh air ais bho malaidhean donna ann an snaim cruinn, agus a' bristeadh na camlaig air chul na h-amhaich mar stuagh air cladach geal-shligneach—agus cas a' bualadh grinneal an rathaid, a' nochdadh gu an robh i an droch inntinn.

" An ann air son an aobhair amaidich ud a rithist?" dh' fheoraich i, a bilean a' fas tana os cionn a deud.

" Air son an t-sean aobhair," arsa esan, " aobhar m' athar, mo bhraithrean a ta marbh, aobhar mo chinnidh, ar aobhar o chionn ceud bliadhna. Na bruidhinn gu suarach mu an aobhar, eudail; a theagamh gu am bi e 'na aobhar aig ar cloinn fhathast."

" Cha an fhalbh thu gu brathach le mo thoilsa," arsa nighean a rithist. " An so tha mise fada air falbh bho theaghlach cridheil mo pheathraichean, cho aonaranach, cho aonaranach! O! Morag agus Aoibhrig agus an fheadhain oga! nach robh mi air ais nam measg bho an uaigh cheutaich so!"

" Uaigh eudail!"

" Thubhairt mi uaigh agus is e uaigh a tha ann!" arsa a bhean ann an corruich mhór. " Co a tha an so gu seinn leam agus comhfhurtach a thoirt dhomh anns na maduinnean ceothar, gus mo mhisneachadh an uair a tha thu an coill no an sliabh? Na coillteań deistinneach, an cladach uaignidh, uaignidh, tha iad 'gam chur fo mhi-ghean! A Dhe nach b' e so an latha ciar!"

(Agus gidheadh, air m' fhacal, mhothaicheadh neach nach faiceadh gu am bu latha grianach e, agus na h-eoin a' ceileireadh air gach craoibh).

Chuir an duine uasal a lamhan air guaillean na h-ighinn agus sheall e gu durachdach 'na suilean, agus e tacan fo chruaidh smaointinn agus greim aige air a bheul iochdair 'na dheud.

" Air an oidhche," arsa esan, " bi mi bruidhinn riut mu an t-seilg agus smodal seanachais taobh na duthcha. Bi nabaidhean againn air uairibh mar aig an am so—bean shean Fhir Ascaig agus a Chailleach dhubh a Innis-fail, bean mhath dhiadhaidh."

Thog a' bhean-uasal a ceann agus rinn i gaire mór searbh.

" Mo dheagh chompanach," arsa ise, mar gu am biodh i claoidhte, " tha thusa coltach ris gach aon air am bheil triubhas; cha d' fhoghlum thu riamh lorgachadh ach an sealg na frith, air neo gheibheadh tu mach a phiseag fhiadhaich a tha an cridhe gach mna."

" Tha mo ghaol-sa, a chaileag, cha chreid mi——"

" Tut a dhuine! Cha robh mi a' bruidhinn air sin. Is gaol, gaol fhad is a mhaireas e, agus thusa bosd mu bhean Fir Ascaig agus a' Chailleach dhubh (a Thighearna mhath!) agus do bhan-chairdean na sean scraiteagan bho Loch Odha!"

" Cha an 'eil ann ach do bhoil-inntinn eudail," arsa an duine gu baigheil agus e 'ga pogadh air an deud, agus ise le lamhan air chul a droma. "Am maireach an diollaid, an claidheamh mór agus a Ghalldachd! Cluinn, a shuigh mhilis, bheir mi dhachaidh thugad an rud is gaolaiche mu an d' aisling bean riamh."

" Ciod is ainm dha?" dh' fheoraich a' nighean dheth, is i gaireachdaich, ach fhathast le beagan gamhlais, agus ghabh an dithis timchioll gu drochaid na dige agus an sin a stigh. Chuala am Fear-turuis na h-aitealan beaga ciuin a' tighinn bho an aird-an-iar a' dol 'nan cuairteagan, lan do fhaileadh brioghmhor, a' cronan anns na baidealan agus am measg mullaichean feurach nan stuagh, agus a feadaireachd a steach anns na h-uinneagan falamh.

Is ann aig deireadh samhraidh a ghabh e an ath sgriob, oidhche theth ris an robh reultan silteach an crochadh. Bha an locha ag eàladh a steach bho fhasach bròin agus sleibhtean coimheach, agus e sloisreadh air a' chladach, a snàigeadh am measg na feamain, mar gu am biodh srann mheoirean troimh stiomanan sioda. Eudail! eudail! dorchadas nan cuan falaichte air an oidhche agus an ionadan fasail! Is e sin a tha cur athaidh orm. Bi mi a' seasamh aig uairean an comh-thrath an fheasgair shuas os cionn a' bhaigh, ag eisdeachd ri bleith sluisrich an t-saile air creig is grinneal, agus gun seirm dochais no subhachais troimh an dàn bhith bhuan. Faodaidh sibhse aig am bheil ar fradharc an sgiolt aige thuigsinn; ach air son Phadruig Dhoill cha an 'eil aige ach ioghnadh agus cridhe trom.

" Is e sin ar smuaint féin mile uair, a dhuine choir; cha an 'eil annainn ach an stur dhe an dean uisge is gaoth ploc! Bha thu bruidhinn mu thurus eile?"

Bha, mar tha thu ag radh. Is e an geamhradh a bha ann; agus a mhaduinn ——

" An e an geamhradh a thuirt thu a Phadruig Dhoill? Is ann a thuirt thu an samhradh agus an oidhche, roimhe."

Thuirt mi an geamhradh, agus is e an geamhradh a bha ann, roimh an fhaoilteach, oir na maidne. Chaidh fear mo sgeoil agus e corr is bliadhna na bu shine, gu balla a' bhraighe agus ghlaodh e air a' bhirlinn ghuirm a tha daonnan a' feitheamh air son a' mharaiche leis a miann seoladh air na cuanntan sìthe. Thàinig i stigh le a dusan luchd 'nan leintean dearga, a tulgadh gu gramail aig na raimh agus a sron a' reubadh an t-saile. A mach, cuideachd, thàinig am bord snaidhte a rinneadh, theid mi an urras, leis a' cheart Lochlannach a dhealbh Leaba Dhubh Mhic Artair, agus a null leis gus an Fhear-thuruis air an t-suidheachan chluasagach!

## *An Caisteil Dorcha.*

Bha na stuadhan beaga a' plubadh agus a' goil aig guaillean a' bhata ; ghabh i fo an chuairt agus suas an abhainn fhuar gus an staidhir ghil.

Bha so aig teis-meadhon na h-aimsir a b' fhuiltiche de ar cogaidhean uile. Bha na glinn chùil creachte, agus bha an cuid chruidh a' buirich an achaidhean coimheach. Bha bantraichean a' gul air na braigheachan agus iad féin, agus an clann a' dol bàs le cion an eorna agus a' choirce bha air a losgadh. Ach fhuair am Fear-turuis Caisteal làn cuideachd—barrag shaoibhir de uachdarain bho an chladach agus uaislean bho an Ghalldachd, a' cluich dhisnean agus ag ol anns an talla a b' fhearr de an Chaisteal Dhorcha. Bha am fearann dubh, an dachaidhean ri lar, no bha an rathad a mach as an duthaich 'nam bu Ghaill iad, duinte orra le fineachan crosda. Bha iad an sud mata, ag ol an fhiona bu deirge agus ag ithe na feola bu shultmhoire—buidheann mhear, Seoras Mor am measg chaich, ainmeil air son bhan is fhiona, agus a chleasachd uasal le claidheamh.

Bha iad air a bhi cluich nan cairtean an deidh na suipeireach. Bha fion air a bhord na chuairteagan agus na aibhnichean. Bha na brata-falaich tarsuing air na h-uinneagan, agus bha na coinnlean a' ruith anns na lannan. Bha oiteagan neo-chubhraidh a dol air feadh an t-seomair. Aig ceann a' bhuird, bha bean an tighe, a gruag a' tuiteam a ceangal agus i an clo-chadail, a ceann ri guallainn Sheorais Mhoir, agus esan na shiorram suain le smeig air a pheiteig. Bha dithis nighean cuideachais, a tigh na frithe, 'nan cadal le an cinn air tiughaid an gairdeinean air a bhord, agus air gach laimh na h-uachdarain agus na coigrich. De an chuideachd cha robh ach dithis 'nan dusgadh, a cluich air a' bhord dhubh, an suilean leth-dhuinte agus silteach leis an deoch. Ach chaideil iadsan, an uine ghoirid mar an ceudna, agus bha an Caisteal Dorcha an glais a' chadail bho mhullach gu lar.

Chuala am Fear-turuis an coileach a' sior ghairm aig pairce craobh-shirist nan dearca dubha.

Ghluais te dhe na nigheanan 'na cadal agus bhean i ri gloine 'bha aig a h-uilinn ; thuit a ghloine air a taobh agus thaom am fion thairis air a bhord ag ealadh thun na h-oir, a' bualadh 'na bhoinneachan troma air broig bean-an-tighe, is tharruing ise a cas air ais gun dusgadh. Ach chuir a gluasad am fear a bha aig a cluais gu eirigh. Sheall e air a h-aodann, phog e i air a gruaig agus dh' eirich e air a chasan gu bog, balbh. Phreas aghaidh le fiamh gaire a bha searbh, nuair a sheall e mu an cuairt an t-seomair a bha misgeach agus buidhe-thinn, an solus nan coinnlean sruthanach.

Shin se e féin agus, a' deanamh air son na h-uinneig, tharruing e air ais an cuirtein..

Sheall a bheinn a steach air a' chuideachd struidheasaich le dubh-ghruaim dìtidh —a bheinn steidhichte ann an dorchadas aig a bonn, ach a mala a' buintinn ri toiseach latha fhuair. Bha craobh is preas 'nan seasamh mar thaibhsean mor thimchioll an lios, rinn an abhainn glaodh ard, fuar. Thionndaidh Seoras Mor agus sheall e air an t-seomar agus an luchd cadail, a bha coltach ri cuirp air an cumail suas le taic 'nan cathraichean an solus nan coinnlean agus bristeadh na faire.

## *An Caisteil Dorcha.*

Bha fàileadh seomar na misg mar cheò tiugh aig taobh cuil a mhuineil. Rinn e gaire ann an doigh neo-shuilbhir, na baltan fighte a' criothnachadh air amhuich agus a bhannan-duirn.

" B' fhearr leam," arsa esan ris féin, agus e air chrith leis an fhuachd, " gu an robh mi air falbh as an duthaich mhalaichte so. Sud an fheadhain a tha 'gam thoirt air na surdagan mear, agus 'nan robh Seoras Mór na bu shealbhaiche 'na chuideachd, bha e 'na dhuine beusach. Agus gidheadh—gidheadh—co Seoras Mór gu am biodh e na is fearr na choimhearsnaich? Mar a tha na craobhan giuthais a' fàs, cuid dhiubh cam agus cuid direach, agus tha sinn mar bu mhiann leis na gaothan."

Bha e fathast na sheasamh anns an uinneig, a' tarruing a mheòirean am measg a chamlagan.

Gun rabhadh, dh' fhosgail dorus an t-seòmair, agus ghabh duine a bha an sin, aon cheum a steach, bog, samhach, glas-neulach, agus a reir fiamh a shul gun dad an sin ach na bha e ag amharc air a shon. B' e so céile bean an tighe, am poll fathast air a bhrogan, agus an claidheamh air a chrios. Sméid e air an fhear a bha aig an uinneig, agus ghabh e air thoiseach air (a chuideachd fathast 'nan cadal) a deanamh air son an doruis, agus air do Sheoras Mór a leantuinn, thog e claidheamh bho tharrung fhiodha air an robh e an crochadh.

Stad an dithis dluth do an Fhear-thuruis. B' ann air reidhlean cruinn de shean chòinnich, bog gidheadh aotrom fo an chois, a bha air fhalach bho an tigh le craobhan seilich.

Is e maighstir an tighe a labhair an toiseach. Arsa esan: " Cha an eil e 'na ioghnadh mór; dh' innis iad domh aig tigh an aisig ud thall, gu an robh giulan car iongantach aig Seoras Mór ri chéile, a' cumail suas cridhe na mnatha anns a' Chaisteal Dhorcha." " Tha i na mnaoi cho ionraic 'sa bha riamh ——." " Cuibheasach, cuibheasach, tha mi ag aideachadh an uair a tha a ghaoth anns an aird sin. Cha robh an so ach aite neo-chridheil air a son, agus cha robh móran eolais agam féin air fearas—chuideachd; ach, a dhuine, is tric a bha mi smaointinn oirre an uair a bha mi air falbh anns a' champ!"

Bha e toirt dheth a chota-gearr fhad is a bha e a' bruidhinn, agus a sealltuinn seachad air guallainn Sheorais Mhóir, agus a stigh eadar na craobhan aig an locha. Agus a nis, bha an latha geal air tighinn air an dùthaich.

" Cha an 'eil do bhean ach car aotrom—agus gun innte ach nighean; ach glan 'na cridhe."

" Tha i og, og, mar a tha sibh ag radh a dhuine. A theagamh gur ann mar sin a's fearr a ni i bantrach thlachdmhor. Bi feum aice gu cinnteach air boidhchead is cridhealas—oir tha an t-aobhar bochd agam-sa air dol gu tur a dhith."

" Shabhail sinn an caisteal dhuit co-dhiubh. Mar a b' e mi féin agus mo chairdean ud a stigh, bha an leus loisgteach aig a bhun."

" An ann mar so a ghaisgich? Nan robh mi air caochladh fuinn dh' fhaotainn gloine ol leat mu leithid de chairdeas, ach tha an latha sgaoileadh agus an so tha ar gnothuch air thoiseach oirnn."

" Cha an 'eil càil agam air a shon so. Is comhstri amadain e."

" Thoir an aire !—Dion thu féin a Sheorais Mhóir !"

Chath iad gu teth air an raoin chòinneachail, agus chuir gliong nan claidh'nean caola na h-eoin gu bideil anns na preasan, ach cha b' urrainn gu am b' e sin a dhuisg mo bhantighearna an dusal 'na cathair ann an seomar nan coinnlean sruthanach.

Thug i grad leum a aisling, agus mhothaich i gu an robh Seoras Mór air falbh, agus bha larach nam brog eabarrach a bha dluth do an dorus a' freagairt ri a bruadar.

Cha do dhuisg i aon de an chuideachd a bha an cadal na misg, ach ghreas i do an lios agus a steach eadar nan craobh cein-thireach gu cuireadh cleasachd nan claidh'nean.

" Stad, stad, mo chéile !" ghlaodh i eadhon mu am faca i co bha strith ; ach chuala Seoras Mór i agus leth-thionndaidh e a' cheann.

Bha i car anmoch. Bha a fear le chorraig a feuchainn air son na truaill, águs bha meall fala a cruinneachadh aig ruinn a chlaidhimh, an uair a fhuair i troimh na craobhan.

" A Bhean-uasal," arsa esan gu neo-reasgach, ach goirid anns an anail agus beagan fala mu bheul, " so do leannan. A theagamh gu an robh eolas aige air fearas-chuideachd, ach chunnaic mi na b' fhearr aig a' chlaidheamh-bheag. Tha mo naimhdean a nochd a' tighinn air ais a chreachadh a' Chaisteal Dhuirche, agus is beag mo mhiann air am bacadh. Slan leibh !"

Bhuail bras-thaomadh uisge air aodann an Fhir-thuruis ; chrub an lan aig a chasan, thuit buille nan ramh aig a Bhirlinn Ghuirm gu domhain, agus shiubhail iad cian. Bha an latha iomlan. Thall os cionn na h-aibhne dh' fhas an Caisteal Dorcha dubh, ach cha b' urrainn do fhear mo sgeoil fhaicinn.

" Agus a bhean, a Phadruig Dhoill ?" " 'De thachair do 'n mhnaoi ?" Cuir fàd eile air an teine, aoin bhig. Sin thu ! Dh' fheumadh fear mo sgeoil turus eile gu sin fhaicinn. Ach is i Bhirlinn Ghorm an t-aiseag do na h-uile, lionadh no traghadh, ciuin no gaillionn.

# DLIGHE AN UACHDARAIN.

Cha an fhaod mi innseadh anns an sgireachd so c'aite no cuin a thachair an rud a tha mi dol a dh' aithris. B' ann an ait'-eiginn a deas air Lathurna agus an iar air fearann cnapach Chomhail; aig oir na mara; eadar da abhainn agus le aghaidh ri grian na maidne—an corr cumaidh mi fo m' ordaig. A cheud uair a thàinig mi air an aite an deidh m' aimsir anns an Fhraing, bha tigh m' athar a' cur suas toit cairdeil am measg nan craobh fearna aig tionndadh an rathaid, agus mi a marcachd a steach, cha b'i an fhàilt air an do smaointich mi ach an sgeul mu Ealasaid Ghearr agus an Duine Uasal nach ainmichear.

Thog mi mo smig agus thoisich mi ri gaireachdaich gus an do ghlaodh mactalla rium bho na beanntaibh. Is iongantach oibreachadh inntinn duine, oir an uair bu choir d'a chridhe bhi làn molaidh is taingealachd, thig nithean aotrom 'na cheann, agus tha e ri frith-ghaire mar gu am biodh dearg amadan. Bha mise an sud aig ard-dhorus mo thighe féin (ann an doigh) an deidh a bhi am measg chlaidh'nean agus ghunnachan an duthaich cein, air son na chumadh lite agus cridhealas rium, an t-sean locha a' sloisreadh air a' mhol, agus an da abhainn a co-sheirm, ard os cionn feadan nan eun, agus fàileadh gach por uaine a' cur mo chinn an tuaineal, mar gu am biodh smùid a buideal de fhion na Frainge agus e air fhosgladh: toilichte, lan thoilichte a bhi air ais do mo dhachaidh agus mo mhuinntir féin, agus 'na dheidh sin gun ni 'nam' cheann ach sgeul aotrom dhruiseil. Is e chuir mi air an tionndadh ud sealladh de lann lios an Duine uasail aig taobh an rathaid, a chòinneach tiugh, còsagach, air a mhullach, agus an raineach a' fosgladh as a chuairteagan eadar na clachan tiorma.

" Dh' fhalbh mo Dhuine uasal," thuirt mi rium féin, " lan cleibh de chnamhan fo na pluic, dh' falbh, le ghaol, le shaobh-smuain agus gach ni eile, agus an so gun ach beagan caochlaidh. Tha an seol-mara ceudna an so 'na sheasamh aig a' mhuir lan aig a' chladach, tha grodadh nan sian a' sgaoileadh mu na craobhan a phlanntaich e, tha an t-achadh sughmhor cho critheanach fo an chrodhan is a bha e fo 'bhroig sheasmhaich, an uair a dh' fhaodadh e gach treud a chitheadh e ainmeachadh.

Agus an uair sin chuimhnich mi air an fhealadhà a bha aige le Ealasaid Ghearr, agus ghàir mi cairteal na h-uaire air m' uaireadair Frangach, agus mo ghearran a' criomadh an fheoir ri taobh an rathaid.

Is e m' athair (sith dha anam) a dh' innis domh an sgeul, a' cumail air ais na cuid nach robh freagarrach de sgeul fir rì innseadh am measg bhan is leanaban; agus cha b' ann gus an robh mi fada gu leor bho m' aite féin, agus a' chum teinntean a' champ 'nam' dhuisg mi, a thàinig cuid an fhir de an sgeul thugam.

Agus so mar a bha ann.

Latha dhe na laithean anns an earrach bha mo Dhuine uasal a gabhail seallaidh air fhearann, geàrradh is feurachas, tuathanas, earrann, crait agus baile tuatha.

## *Dlighe an Uachdarain.*

B' esan odha duine air an robh iomradh an Albainn, agus nach di-chuimhnich an Sasunnach reamhar an cabhaig; sgonn toirteil le druim gu math seasmhach, agus osain air am filleadh sios air calpa cho deas agus a bha sgeadaichte riamh le sgean duibh. Bha e dorcha san tuar, le beagan de bhlath na brice (bheir sin farbhas dhuit); bha mala chumhann agus peirceall reasgach aige, ach sùil cho tlath ri bean nuadh phosda. Co dhiubh b' ann air son ainm agus inbhe, no air son a shula agus suairceas a bheoil, is doirbh innse, ach bha ainm suiridhiche aige anns na tri sgireachdan, agus an uair a rachadh athraichean gu margadh le an cuid nighean b' ann leis an fhacal, " Air mo chulthaobh a nigheana; gabhaidh sinn an rathad cùil oir tha a leithid so de fhear a tighinn an rathad so."

Air an la àraidh so bha aileadh laidir na mara a crith-ghluasad ri feoil mo Dhuine Uasail gus an do thionndaidh i fhuil o bhaine gu mearal. Tharruing e 'na shroin fàileadh feamain agus conuis, chuir e air ais a ghuaillean le grad ghluasad agus dh' fhairich se e féin cho calma ri seabhaidiche cuain, le birlinn mar a chuid de an t-saoghal, agus am falmadair fo achlais. Air gach taobh bha shuil air a chuid féin; air na baigh a bha ag ithe a steach ann an sliosan sultmhor nam beann, air monadh is sliabh, air na coilltean domhain giubhais agus na coireachan lan phreas agus ceileireadh eun; bailtean tuatha agus ionadan fàs, iomairean arbhair agus fraoch, na h-eildean a' gearradh shurdag agus an capull-coille a crathadh a sgiathan gu mairnealach thallud. Bhreab a shailtean an rathad mór, dh' at a chridhe agus dh' fhas e ceolmhor, shin gach feithe aig cruachan, gluin agus uileann, agus dh' fhairich se e féin mar gu am b' e Fionn Mac Cumhail.

Se sud fonn boidhig a mhothaicheas gach duine fo aois dha fhichead bliadhna ma is fhiach e duine radh ris—an trath-sa agus a rithist. Bha e orm féin an uair a bha a bhliadhna og agus a' ghrian glan. Bha e orm aon latha aig " Lutzen," agus a bha mi a' gearradh troimh leathar-sginneir agus uchd-eideadh leis a' Chlaidheamh mhór mar gu am bithinn a sgiursadh chopag.

Is ann anns a' ghleus so, mata, a thàinig am fear mu am bheil mo sgeul do an bhaile, agus direach aig oir a' bhaile feuch bha nighean a' stampadh phlaideachan am ballan, a còtaichean air an sgioblachadh le crios-fheilidh, agus is gann a bha cobhar an t-siabuinn na bu ghile na a gluinean. Bha a cul ri mo Dhuin-uasal agus bha e aice mu an d' thug i smuaint air tionndadh. Tharruing e a bhoineid crioman a nuas air aodann gus a' ghrian a chumail as a shuilean, agus sheall e, tacan, gu geur air a pearsa chruinn thoiceil, agus an solus a dearsadh troimh a gruaig dhuinn, thruim, agus lainnir as mar gu an robh i 'ga reidhteach le cir òir na gruagaich. Bha i a' seinn oran luathaidh, le guth grinn ann an Gaidhlig bhochd an Eilein Sgiathanaich.

" Is e ban-choigreach a tha an so, co air bith an te a tha ann " thuirt e ris féin, oir thug e an creideas da féin gu am b' aithne dha a h-uile nighean a bha na thir, agus cha robh a h-aon diubh a bha cho deas no cho maiseach na pearsa ris an te so a bha cho saoithreach anns a' bhallan. An sin cho-aonaich e le guth cridheil aig crioch an fhuinn, agus thionndaidh i le grad chabhaig.

## *Dlighe an Uachdarain.*

An uair a chunnaic i co bha aice, bha i a mach as a' bhallan an tiota agus chaidh meoirean a coise am falach.

" Ho, ho!" arsa mo Dhuin-uasal," " is tusa tha grinn 'gad fhaireachduinn! Cha an 'eil boirionnaich an aite so cho narach mu an aodach uachdair. Cha an ann do mo chinneadh-sa tha thu m' eudail." Agus chuir e cocadh a bharrachd 'na bhoineid, tharruing e a bhreacan gu ghuallainn, agus ghabh e gu taobh na h-ighinn.

" Cha an ann," arsa ise, gu math geur. " Tha mi de shliochd na is faicilliche a theagamh. An duthaich Mhicleoid tha na h-uaislean daonnan anns a' bheinn-sheilg, an uair a tha na mnathan a nighe nam plaideachan."

" Seadh mo nighean bhoidheach. Is bochd an aithne tha aca, ma tha na luidean uile dhe do dhealbh-sa."

" Luidean!" arsa ise is a h-aodann na lasair.

" Luidean, a dhuine!"

" Do mhathanas " eudail! Thuirt mi sud mu am faca mi d' aodann. Cha robh luid riamh 'nad theaghlach-sa, bheir mi mo mhionnan air an stàilinn." Agus thàinig a bhoineid o cheann an fhir sheolta, direach mar gu am biodh e mu choinneamh mna uasail oig Fhrangaich.

" Tha m' aodann," arsa a' nighean, " mar a rinn Dia e, ach tha mi smaointinn gu an robh am Fear eile aig laimh an uair a bha d' aghaidh-sa air a dealbh." Thoisich i air a bhallan a tharruing le aon laimh gu cul-thaobh an tighe agus i car duilich mu an do thar na briathran a bhi saor o eill. Gu fortanach cha robh briathran de an t-seorsa ud, uair air bith, nan gaothair gu faoincis mo dhuin-uasail a lot, agus rinn e gàire aig an ionnsuidh.

" Mata air m' fhacal tha thu gu math tapaidh co dhiubh," thuirt e a' cur a bhoineid air a rithist, " agus bha mi 'nam bhurraidh, labhairt mar a rinn mi. Is mise a leithid so de dhuine," arsa esan.

" Bha fios agam," thuirt ise.

" Ciamar?" dh' fheoraich e.

" Le d' oilean mar dhuin-uasal," arsa ise.

" Ghiulaineadh duine cumanta am ballan air ais dhomh."

" Ach ——"

" B'e 'Ach ' an t-aon bu shuaraiche de choin Fhinn," arsa a' nighean, agus i seasamh suas gus cuairteag de gruaig a chur air chul cluaise a bha grinn mar an t-slige.

" Ciod e bha cearr air a' chu?" arsa mo Dhuine-uasal agus a shuil a sior ghluasad bho chul a muineil gu bilean.

" Bha e na chu air dhroch àrach."

" Ciamar eudail?"

" Ann an droch dhoigh."

" Tha thu geur! Is ann as an Eilean Sgiathanach a tha thu cinnteach gu leor. Am faod mi feorach ciod e ainm ban choigrich cho maiseach a tha air tighinn do mo dhuthaich?"

" Bhur duthaich a Dhuin-uasail! Tha iad a cur as bhur leth, agus a leth bhur cinnidh gur a lionmhor crioman fearainn a tha agaibh nach d' thug sibh riamh a mach agus nach do ghleidh sibh le claidheamh no le seirbheis."

Agus a steach do an tigh ghabh i gun an corr umhail a thoirt da.

Ghabh mo Dhuin-uasal sios an rathad ann am buaireadh goirt, agus gun urrad de an uachdaran 'na ghiulan, ach e fo throm smaointean.

B'e tuathanach a cheud aon a thachair ris. " Co tha thall an sud an tigh dluth do na cuairtean?" dh' fheoraich e agus e a deanamh greim air breacan an tuathanaich.

Chrom an duine a mhalaidhean agus sheall e suas an rathad. Bhe e gu nadurra 'na dhuine faicìlleach. " An e freagairt a tha dhith oirbh no an fhirinn?"

" Freagair gu grad a dhuine!"

" An ann 'san tigh ri taobh nan cuairtean?"

" Is ann is ann a Stalcaire!"

" Mata stadaibh gu an cuimhnich mi. Is e bantrach Phoìl Ruaidh a bhios ann."

Thug mo Dhuin-uasal suil ghruamach air an duine. " Bantrach Phoil Ruaidh! Bha duil agam gu an do chaochail i a Chuìngis so 'chaidh."

" Chaochail, chaochail! cha b' urrainn domh smaointinn air neach sam bith eile, mar a tha mi air mo bhuaìreadh mu the de na h-aighean a ——"

" Co i a' nighean, amadain.

" Air m' anam, a Chinn-cinnidh, cha an e smodal ach fiosrachadh a tha dhith oirbh! Tha sibh a' cìallachadh na h-ighinn duinn leis na suilean. Car caol mu an chneas?"

" Tha mi ag aideachadh nach agh i a Gallabh mu dheas, a thaobh cumaidh, ach tha i a' stampadh am ballan, agus cha an fhaca mi na bheir barr oirre am measg nam plaideachan."

" Seadh, seadh! bu chòir gu am biodh sibh ann bhur breitheamh air an t-seorsa. Ach tha i so ro fhada mu thuath air son bhur morachd. Nighean a mhuinntir Dhunbheagain, agus cha an e sgliurach bho thaobh cladaich cuiridh mi geall."

" Is e Ealasaìd is ainm dhi agus tha i an so ag altrum Bell Bhig a ban-charaid."

" Ealasaid-Ailsa, air m' fhacal is aighearrach an t-ainm e," arsa mo Dhuin-uasal; agus thionndaidh e a' gabhail sios rathad na Croise, a' cur an ainm mu an cuaìrt na bheul.

## II.

Mar a bha an sgeul aig m' athair (sith gu an robh leis!) is ann an ath latha a dh' fhag ar Duine-uasal a thigh a rithist le buidheann de dhaoine calma aig a shàil. Bha an gìlle-coise ann, an gille-mor gu giulan a chlaidhimh agus na sgéithe, an gille-cas-fliuch gus a ghiulan tioram thar nan aimhnichean, am bladair no am fear-labhairt, am piobair agus am bard leis na gillean ruìthe e bhuineadh dhaibh. Bha e an sud 'nam meadhoin am breacan seilg, agus bha a chruaidh a' gliongadh. Bha aig a' ghille-coise columain as an lann mar thìodhlac do an tigh ri taobh nan

cuairt, agus thuirt e gu an robh aig a nighin ri tighinn a mach oir bha an t-Uachdaran air son bruidhinn rithe.

" An ann mar so a tha?" arsa an nighean, agus i 'bualadh a coise air an urlar chreadha.

" Chuireadh e an tamailt so orm-sa—ban choigreach—nach 'eil a dhanadas aige a chur air mnaoi de chinneadh féin. Mucan, mucan, mucan! Chuala mì bhur cliu. Bi mach fhir-frithealaidh! agus abair ris e thighinn a mach far am bheìl fir gu tachairt ris."

Chaidh an gille a mach far an robh mo Dhuìne-uasal le aodann dearg.

" Seadh a dhuine so, ciod e thubhairt i?" dh' fheoraich an Ceann-cinnidh.

" Thubhairt nach robh i air cur uimpe aìr dhoigh iomchuidh gu bhur faicinn."

" Seadh, Seadh! Boirionnaich, Boirionnaich! Tha fear an so do an aithne iad, dubh, donn, ruadh, buidhe. Tha ìad uile fo churam mu obair-shnaidhte na truaill, an uair a tha na fir a' toirt fainear na cungaidh dhe an do rinneadh an lann. Thoir dhomh na columain agus thig thusa a bhladair, gu facal a chumail rìthe."

Chaidh mo Dhuine-uasal agus am fear labhairt chun an dorus, a fagail an luchd-leanmhuinn air an rathad, agus bhuail an Duìne-uasal gu cruadh le ceann airgid daga Dùin.

Bha a' nighean a' cur a gruaige car an ordugh, agus bha i an deidh bràiste ghrinn a chur an sàs aig a muineal.

" Thig a stigh, thig a stigh," dh' eigh i agus chaidh iad a stigh. Bha i 'na h-aonar, oir bha am boìrionnach tinn anns an t-seomar eile.

" So dhut a leinibh," thuirt am bladair a' cur nan eun air a' bhord.

" Tha mi coma de rudan callda," arsa an nighean gu math grad. " Eoin a calmlann agus suiridhe gealtair, da rud gun bhlas."

" Is ann bho an Cheann-cinnidh a tha iad," arsa am bladair, 'ga cur 'na faireachadh. " Cha an e mo Cheann-cinnidh-sa e, a bhodaich. Fanaidh ar Cinn-cinnidh-ne aig baile, ach aig am cath, agus cuirìdh iad an gillean air an turusan."

Bha mo Dhuine-uasal na sheasamh ceum air dheireadh, a lamh thoisgeal ri chruachan agus a lamh dheas sios ri 'thaobh le bhoìneid agus le dhaga.

" Hut tut a chaileag!" thuirt e, " tha thu tuilleadh is geur le do theangaidh air son Earraghaelich mar tha sinne. Am faod idir Duine-uasal paìdhir no dha de cholumain a thoirt dut gun an connsachadh so?"

" Bhiodh mnathan Clann Mhic Leoid daonnan ag arach an iseanan féin, a mhaighistir, agus b' e an cliu daonnan suil gheur a bhi aca air son nan seabhag."

" Geur, geur! Is ann bho thaobh siar an Eilein Sgiathanaich a tha thu cinnteach gu leor! Cha robh mi ach ag iarraidh pòige, a leannainn."

" Gu cinnteach tha mi duilich gu am bheil mo bhan-charaid cho tinn. Tha i cho sean agus nach ruig i leas a bhi mion-fhaicìlleach, agus is aithne dhith, a theagamh, an cumadh a chuireas bhur seorsa air am beoil air son a leithid. Fagaibh na columain aìce-se, ma thogras sibh, agus innsidh mise dhi bhur turus."

" An diabhull!" arsa mo Dhuine-uasal. " Tha thu a' fochaid orm. A theagamh gu am bheil gille og anns a' bhaile do am bheil spéis agad. Thoir an

fhaire, mo bhan-tighearn, c'aite am pos thu, agus co, oir bhiodh tu leamsa air aon chor. An aithne dhuit m' inbhe eadar clachan-criche na sgireachd so? Tha còraichean sluic is croiche agus gach diìghe eile agamsa."

" 'Nam bithinn an duthaich Duine-uasail chanainn gu an robh còir mna agam, agus is e sin a ghnath a chuid is fearr, agus urram duine a bharr air sin. Ach is fada an glaodh gu duthaich oileanaich Chlann Leoid, agus is iomadh fine eadar iadsan agus so."

Chuir mo Dhuine-uasal car dheth mu an cuairt agus dhachaidh ghabh e 'na lasair, aìr a rathad chruaidh féin, fo chraobhan luasganach, thairis air dìg is drochaid thogalaich, agus dh' ol e am fion dearg gu feasgair. An sin chaidh e sios 'na aonar, mar dhuine cumanta, na h-itean air an toirt as a bhoineid agus a bhreacan air a dhruim. Ach cha tug Ealasaid, a chaileag Sgiathanach, suim d' a fheadaireachd.

Ghreas an samhradh, mar is abhaist anns na h-ionadan ud, air sgiathan feadaig, le earball ris gach aird mu seach, ach na dheidh uile cha b' ann na bu lugha a dh' fhas gaol mo Dhuine-uasail, agus cha an fhaca nigheanan bréideach an taobh am mach a' bhalla ach beagan deth. Cha do leig e cothrom, ach a bheag, seachad gus a bhan Sgiathanach fhaicinn aig feill no aifrinn; ach am fear nach do dh' fhailnich riamh an aghaìdh fhear, dh' fhairtlich nighean air. Is ann mar so a tha an t-sealg; ruithidh eilid latha sam bith na is faide na damh.

Ach gu dol air aghaidh le mo sgeul. Aìr la araidh thàinìg brocair mo Dhuine-uasail bho an taobh thall de an bheinn, gu ionnsuidh, agus dh' fhaighnich e am faigheadh e tri ìomairean eile de an achadh bheag.

" Carson?" arsa an duine mór.

" Air son tuilleadh arbhair," arsa Seumas, brocair a b' fhearr an Albainn uile.

" Seadh, seadh; ach carson a bhiodh tu ag iarraidh tuilleadh fearainn no tuilleadh arbhair?" arsa mo Dhuine-uasal.

" Is ann air son posaidh a bhiodh e," arsa Seumas.

" Ciod e am posadh?"

" Mata ma dh' fheumar innseadh is ann air son posadh brocair," arsa Seumas, agus e deanamh gàire car nàrach.

" Seadh," arsa mo Dhuine-uasal (agus e gu nadurra na fhleasgach), " co an te shealbhach?"

" Mata cha an 'eil mi, mar a theireadh sibh, uile gu leir cinnteach," arsa am brocair. " Tha dithìs nighean a' mhuilleir ann, caileagan calma gu leor, agus toileach air son ni air bith, ach cha an 'eil mi air son a h-aon diubh iarraidh aìr eagal gu am biodh an te eile droch nadurrach mu dheìghinn. Tha a bhantrach ud thall ann cuideachd, agus te eile air eirigh gu math am bliadhnaichean aig Croit-a-bhile."

An aithne dhut nìghean anns a' bhaile air am bheil Ealasaid?

" Is math sin!" arsa Seumas.

" An deanadh ise an gnothuch am bheil thu a' smaointinn?"

" Tha i proiseil gu leor."

" Tha gun teagamh."

" Ach 'nan robh se iomairean agus bo eile agam tha mi a' smaointinn gu an gabhadh i mi."

" Mata is leat iad ma phòsas tu i."

Bha a smaointean féin aig Seumas mu an doigh neonaìch so air an gnothuch a chur, ach chaidh e thun na h-aon Ealasaid a b' aithne dha anns a' bhaile (a tighinn mar a thàinig e bho aite cho uaìgneach iomallach) agus b' i sin Ealasaid Ghearr, a bha a' comhnuidh an ceann a' bhaile uir, te bheag, neo-fhinealta, a direadh am bliadhnaichean, agus gun i breagha, an la b' fhearr a bha i riamh.

Chuir e aon cheist rithe, an doigh fhada thall (a smaointinn air cùirteas an Duine-uasail), agus chuir e te eile rithe ris an do chuir i a h-aont, oir bha i seachd sgith a fighe osan do thriuir bhraithrean, agus a deasachadh churraicean do a mathair.

Anns a' mhaduinn thàinig Seumas thun an Duine-uasail agus thubhairt e:

" Tha sud air a shuidheachadh; bi sinn posda ann an ceithir-la-deug."

" Nach b' urrainn duibh a dheanamh ann an seachduin?" arsa mo Dhuine-uasal. Cha b' ann an ceithir-la-deug, agus cha b' ann an seachduin a bha a bhanais ann, ach bha i ri aimsir, co dhiu, ann am blàths oidhche aig deireadh an t-Samhraidh. Bha dannsa agus bha òl ann; bha an t-oran a' dol mu an cuairt agus am botul deiseal. Bha am baìle na laighe domhain anns an dorchadas, le oir reubte seol srutha nam bàgh air gach taobh, agus bha gach beothalachd a bhuineadh dha anns an tigh far an robh na cabair a' criothnachadh le' dannsa luchd na bainnse, agus na cruisgeinean 'nan lasair gu moch-thrath.

Dluth air àm dol a laighe bha Seumas air a ghairm thun an dorus agus dh' innis gille bho an tigh mhor gu an robh an Ceann Cinnidh ag iarraidh a bhean a chur suas thuige.

" Am maireach," arsa Seumas, " bì uine ga leor ann am maireach. Bi e mu an am dhith dol do thigh a' bhaine, a theagamh."

" Cha an ann," arsa an teachdaire, " is e an nochd an oidhche. Air son na sean chis."

" An t-sean chis?" arsa Seumas.

" Seadh an t-sean chis. Is neònach leam gu an leigeadh e seachad i cho trìc gun iarraidh, agus gu an agradh e ortsa i. Feumaidh gu bheil mearachd ann ach feumaidh do bhean dol suas."

" A chis, a chis! Is mise a bhrocair féin, cha an urrainn gu an cuir e a chis ormsa! Ma chuireas biodh a chaigean chaoraoh aige, agus diteadh d'a anam!"

" Ach is ann a tha e ag radh nach e," arsa an teachdaire, " ach gu am feum a bhean dol suas. Mar a miann leat e thìghinn a nuas le buidheann fhear 'na dheidh, theid sibh air an turus le cheile ann am priobadh. Theid mise an urras an uair a chi e Ealasaid Ghearr nach ——"

Chuir dorn 'na aodann crioch air sgeul an teachdaire, agus thill e gu tigh a mhaighistir.

Chaidh Seumas aïr ais do thigh na bainnse agus thug e Ealasaid do chùil. Bha i na boirionnach cutach grannda (agus is e sin an fhirinn) le aon ghuallainn na b' airde na an te eile, agus sgoltadh neonach air a beul uachdair, a troïdh air an urlar mar gu am biodh spàg muice mara, ach uaill nan se ginealach deug bho an d' thàinig i, agus cha robh iadsan a dh' easbhuidh uamhair.

" Carson," arsa ise gu grad 'nuaïr a labhair Seumas 'na cluais. " Is e an cleachdadh e, a dhuine, agus is esan a chuir thu ann an rathad posaidh."

" Is e, is e ach ——"

" Mata m' eudail bi e 'na mhasla anns an taobh so de an duthaich mar a dean an t-uachdaran a dhlighe agairt, bean na bainnse a phogadh a cheud oidhche. Cha bu toil leam so a bhi 'nam aghaidh."

Sheall an duine air a' bheul uachdair sgoilte, agus bhuail an smuaint e nach fac' e riamh roimhe cho sgoilte e.

" Chuirinn suas caigeann chaorach mar a rinn ïomadh fear a b' fhearr na mi," thubhairt e.

" Is fearr dhut a mhuiltfheoil a ghleidheadh," arsa Ealasaid Ghearr, agus i ruith suas do an t-seomar le aodann fo rughadh, gus breacan a chur os cionn a gùn bainnse. Chaidh Seumas leatha gus a cur suas an rathad, ifrinn na chridhe agus biodag 'na chrios, agus bha iad a mach agus air falbh mu an robh fios aig a' chuideachd gu an do dh' agair mo Dhuine-uasal a dhlighe.

## III.

Bha mo Dhuine-uasal na sheomar, ann an triubhas agus brogan bhucull, air a bhearradh gu grinn agus e gu glan sgiobalta (coltach ri fear a chunnaic mi aon uair an dealbh-chluich am baile Lyons), ag ol chuach de an stuth dhearg, a lamhan neo-shocair a dùr-amharc air teine de mheoirean giuthais a bha a goil air an teallach, a chul ri dorus a sheomar cadail, a bha leth-fhosgailte.

Thàinig buille gu dorus an t-seomair anns an robh e na shuidhe, agus chuir fear a cheann a stigh a dh'-innse' gu an robh boïrionnach a' feitheamh an taobh am mach.

" Leig a stigh i," arsa an Duine-uasal agus e a' leum gu grad 'na sheasamh, agus am fion a' deanamh glug 'na sgornan. An deidh feitheamh tacan, thàinig Ealasaid Ghearr a stigh le breacan mu ceann.

" Co an ainm an diabhuill a tha againn an so?" arsa mo Dhuine-uasal.

" Ealasaid ——"

" Seadh, c'aite am bheil Ealasaid; is tusa a ban-fhuaidhealaiche a theagamh?"

" Mise an diugh; cha mhi; is mise na tha ann aïr a son."

" Is tusa Ealasaid! Co an Ealasaid an ainm Dhe?"

" Ealasaid dhe d' ainm agus dhe d' chinneadh, a mhaighistir; ach a nis Ealasaid-bean-Sheumais, bean do bhrocaïr."

Aig so dh' innseadh m' athair dhut (sith gu an robh leis!) gu an do mholaich an Duine-uasal ard is iosal, cian is fagus, air na clachan dubha agus an-spioraid na h-Ifrinn. Bha a bhean air chrith le uamhas, ach shaoil leatha gu am b' ann o chionn gu am b' fhearr leis caigeann chaorach.

"Faodaidh sinn a mhuiltfheoil a chur suas fhathast," thubhairt i.

Agus an sin mheas mo Dhuine-uasal freagarrach (oir bha e morchuiseach mar a bha an fheadhain bho an d' thàinig e, nuair a bha feum air) gu an caomhnadh e faireachduinnean na mna, mi-shuuaghmhor agus ged a bha i. Mar am boillsgeadh mhinich e aodan agus rinn e gaire gu cridheil, agus a' tionndadh ris a mhnaoi le fàilt a' Ghaidheil—is e sin an lamh fhosgailte—thuirt e, "A bhean phos thu mo bhrocair. Is tu nighean ——"

"Iain Mhoir."

"Iain Mhoir gun teagamh. Bha mi smaointinn an robh nighean aig mo dheagh charaid Iain Mor sean gu leor gu posadh. A bhean, tha thu og, og, aig a' ghnothuch!"

Tha mi ag aideachadh nach robh ann ach brosgul neo-ghrinn, nach faigheadh gabhaîl ris an iomadh aite an robh mi, ach bhuail e Ealasaid far am bu laige i. Dh' fhas i dearg gu mullach a cinn, chuir i fiamh gaire te oig na suilean, agus ghàir i mar gu am biodh uisge a deanamh fuaim an lon. "Tha prois orm," arsa ise. "Tha sinn de mhuinntir Chreagainis agus cairdeach dhuibh féin" (agus tha comharra eile an sin duibh) "ged a tha ar crannchur bochd riamh bho an Droch Bhliadhna." An sin thuig mo Dhuine-uasal, air son na ceud uair, co ris a bha e a' bruidhinn. Bha i goirid agus a bile sgoilte, ach bha a h-athair na Dhuine-uasal, agus bha uaisle aice féin ged a bha a brogan tiugh. "A bhean-uasal," arsa mo Dhuine-uasal, agus e 'deanamh modh agus a' cur cathair dhomhain air a son ri taobh a' ghealbhain. "Tha pròis orm airson nighean d' athar a bhi an so an nochd." Bha e a' smaointinn mu nighin dheis le casan ann am ballan fo chobhar, le uchd lan, suairc,, agus co a bha an so ach cnap beag reamhar! "An aithne dhut co air a chuir mi fios?" dh' fheoraich e agus e tionndadh slabhraidh neonaich airgid na mheoirean.

"Bha Seumas ag radh—gur h-e ——"

"Seadh a bhean; a cheart ni. An t-sean chis, dlighe na ceud oidhche, mar a their sinn. Pog-a-thoirt ——"

"Seadh mo thighearn!"

"Do lamh a phogadh, agus gach deagh shoirbheachadh iarraidh dhut."

Shuidh Ealasaid gu teann na cathair agus sheall i air an duine le ceasnachadh 'na suilean. Bha ball dearg air a gruaidh, a theagamh mar a bhios air bean fo chorruich, agus bha mo Dhuine-uasal ealamh gu leor gus fhaicinn.

"Agus a ghibht bheag so a thoirt dhut," thuirt e gu grad 'na dheidh sin, agus e 'cur na slabhraidh na h-uchd. (Se slabhraidh adhairc fhudair a bha ann; chuirinn mo lamh oirre aig a' cheart mhionaid so). "Is e chuir corruich orm an uair a thàinig sibh a stigh nach do smaointich mi air rud bu fhreagarraiche air son nighean mo charaid."

"Tha mo mhuinntir gu math uaimhreach," arsa a bhean agus a h-anail car goirid. "'Nan saoilinn gu an robh dimeas ann agus gu an robh mi air mo chur an suarachas ——"

"A bhean, cha mheas thu na thamailt pog fhaotainn bho cheann mo thighe," arsa am fear seolta agus e gabhail beachd air a' phreasadh aig oisinn a beoil, na bilean tioram agus a lamhan neo-shocrach.

"Cha an e sin idir," arsa Ealasaid. An sin tharruing i leth osna, a bha air a mùchadh air an t-slighe, agus a suilean air caol duirn cruinn geal an fhir a b' fhearr anns na tri sgireachdan.

"Cha an e," arsa mo Dhuine-uasal agus e fo bhuaireas. "Bha mi cearr do thoirt an so. Cha robh ann ach faoineachd; dh' fhoghnadh am maireach agus tha mi guidhe trocair." Thionndaidh e agus tharruing e cuirtein bho an uinneig gu sealltuinn am mach. Bha a cheud stiall de an latha ghlas thairis air beanntan Chomhail, agus air corran iosal a' bhaigh bha na cruisgeanan a' caogadh an tigh na bainnse. Bha an oidhche dubh tiugh os cionn an tighe ri taobh nan cuairtean. Bha dian-thogradh aig a chridhe, oir bha an lasair air falbh as agus dh' fhairich se e féin na dhuine aonaranach. "Tha mi faicinn soluis na cuirm e ann bhur tigh," thuirt e. "Tha mi duilich gu an d' thug mi sibh bho an chuideachd agus gu an d' thug mi oirbh uair chridheil a chall."

"Is aithne do an chuideachd," arsa Ealasaid, "ciod e dlighe a' Chinn Cinnidh." Agus sheas i air a casan gu neo-thoileach, a' tarruing a bhreacain teann mu a guaillibh. Shuidheadh i fad na h-oidhche air a chathair air sgàth na bhitheadh muinntir a smaointinn. An sin thuirt i: "Is fior gu dearbh nach robh feum air cabhaig cho mór air son poig do an laimh."

B' e so an t-am air son mo Dhuine Uasal fas dearg, agus mhionnaich gu bog, balbh le dha dheud teann ri cheile. "Feumaidh tu copan ol nam chuideachd, a bhean," arsa esan, agus e a' tarruing an arc a sean searraig Ilich agus a' dortadh lan copain an corn.

Rinneadh so air dhoigh cho stàtoil mar bu ghnath do an chinneadh gleusda do an buineadh e. Sheas m' Uasal de na h-Uaislibh le chudthrom air aon chruachan, aon chas a mach, corn na laimh ghil, agus urram na shuilean! Shluig Ealasaid le ospaig a chuid mu dheireadh dheth dochas le lan a beoil de an fhion, agus thug i a h-aghaidh air an dorus le ceum mall. "Oidhche mhath," thuirt i thar a guailne.

Chuir mo Dhuine Uasal a mach a lamh le durachd, ach chuimhnich e air a dhleasnas an uair a chunnaic e an lasair bheag a bha an suilean na mna. Sheall e air a beul agus stad e tacan, an sin chrom e gu h-iriosail le bhilean air a meoirean teth. "Is e sud mo choir," arsa esan.

"Tha doigh eile aca air am bruidhinn a bhaile," arsa Ealasaid le a tacsa air a chois a bha stigh.

"A Bhean Uasal," arsa mo Dhuine Uasal, "tha na bailtean daonnan nan aiteachan smodalach. Tha nighean Iain Mhóir, agus bean a bhrocair is fearr an Albainn, na ban-mhaighstir nam thigh-sa. Cuiridh mi cuid-eiginn sios an rathad leibh."

## *Dlighe an Uachdarain.*

Chualas fuaim air chulthaobh mo Dhuine Uasail feadh a bha e a labhairt, agus ghluais comhla na closaid leapa air ais. A mach thainig Seumas, a ghnuis na lasair agus e cur na biodaig anns an truaill: "Bhur mathanas a Chinn-Cinnidh, chi mi féin mo bhean sios an rathad. Is e cho beag is bu choir dhomh dheanamh."

"Ciod e bha thu deanamh an sud?" ghlaodh mo Dhuine Uasal, le gruaim na aodann. "Ghabh mi timchioll na drochaid an deidh dhomh a bhean a chur a stigh aig a gheata, agus fhuair mi an uinneag ud fosgailte."

"Seadh! An robh do shuil air Ealasaid a Sheumais?" agus e deanamh lasgan gàire.

"Bha do shùil an deidh na sean chis, nach robh?"

Chaidh a bhean a mach gu socair air an dorus, a fagail an dithis fhear aghaidh ri aghaidh.

"Sheachain thu am bàs a nochd da uair air leud ròine," arsa am brocair, agus anail a tighinn gu tiugh, luath.

Sheall mo Dhuine Uasal air fo mhalaidhean.

"Cia mar?" thubhairt e.

"Nan robh thu air cas a chur an taobh a stigh de an chlosaid leapa an uair a thainig mo bhean thugad, bha mo bhiodag na do dhruim."

"Agus ciod an dara uair, a bhalaich?"

"B' e an dara uair, direach mu an d' thainig teanga na h-uaisle thugad, agus a smaointich thu gu am b' e luach na saoithreach."

Sheall mo Dhuine Uasal air an duine direach anns na suilean agus bu neonach leis cuilbheirtean naduir. "A dhuine," arsa esan mu dheireadh, "cha an aicheidh mi, nam bithinn nad àite, gu 'n deanainn an ceart ni." Agus lion e cuach eile de an deagh fhion Frangach air son a bhrocair.

*(Crioch a Phuirt a bha air Chall agus Sgeulachdan eile na h-Airidh).*